L. 56. 8

# LIST OF GAELIC BOOKS

*And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

**MACLACHLAN & STEWART,**

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

---

**A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.**

---

## GAELIC DICTIONARIES.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Armstrong's Gaelic Dictionary, 4to, *half calf*, ... | 30 | 0 |
| Highland Society's Gaelic Dictionary, 2 vols. 4to, *bds.* | 70 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar. 12mo, *cloth*, | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto *half bound calf*, | 10 | 6 |
| ... Gaelic and English, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, 8vo, *cloth*, | 10 | 6 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Alleine's Saint's Pocket-Book, *cloth*, 1s. *sewed*, | 0 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 1 |
| Bible in Gaelic, 8vo, *strongly bound in calf*, ... | 7 | 6 |
| Do. Quarto edition of 1826, *calf*, ... | 25 | 0 |
| Blair's Elegy on Mr Kennedy of Redcastle, *sewed*, | 0 | 4 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 4 | 0 |
| ... Crook in the Lot, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Brooks' Apples of Gold, 18mo, *cloth*, .. . ... | 1 | 6 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 3 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth*, | 1 | 6 |
| ... Grace Abounding, 18mo. *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress, (*three parts*) *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Do. do. (*two parts*) 12mo, 1840, | 1 | 6 |
| ... Water of Life, 18mo, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |
| ... Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... . . ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| ... Holy War, 18mo, *cloth*, ... ... ... ... | 2 | 6 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Campbell (Donald) on the Language, Poetry, and Music of the Highland Clans, *with Music*, | 7 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Shorter, with Proofs, ... ... ... ... | 0 | 1½ |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr.) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 3 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, .. | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| English Poems, with Gaelic Translations, arranged on opposite pages, 12mo, *sewed*, part 1, ... | 1 | 6 |
| Do. part 2, 1s 6d; or 2 parts in one, *cloth*, ... | 3 | 6 |
| Etiquette, or Book of Good Manners, in Gaelic, ... | 0 | 6 |
| Farquharson's (A.) Address to Highlanders respecting their Native Gaelic (in English), 8vo, *sewed*. | 0 | 6 |
| Finlayson (Rev. R.) Brief Sketch of the Life of, by Rev. J. Macpherson, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Forbes' (Rev. J.) Gaelic Grammar, 12mo, 4s. for | 2 | 6 |
| ... Baptism and the Lord's Supper, ... ... | 0 | 4 |
| ... An Lochran: Dialogues regarding the Church, | 0 | 6 |
| ... Long Gheal: The White Ship; a Spiritual Poem, | 0 | 4 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d.; Second do. ... | 0 | 4 |
| Gaelic Spelling-Book, 18mo, *cloth*, ... ... ... | 0 | 6 |

# THE CHRISTIAN'S

# GREAT INTEREST:

IN TWO PARTS.

BY

WILLIAM GUTHRIE,

MINISTER OF THE GOSPEL.

---

"Wherefore the rather, brethren, give diligence to make your election sure."—2 *Pet.* i. 10.

---

EDINBURGH:

MACLACHLAN, STEWART & CO.

MDCCCLXV.

# CÒIR MHÒR

# A' CHRIOSDAIDH:

ANN AN DÀ EARRAINN.

LE

UILLEAM GUTHRIE,

MINISTEAR AN T-SOISGEIL.

---

"Uime sin, a bhràithrean, deanaibh tuilleadh dìchill chum bhur taghadh a dheanamh cinnteach."—2 *Pead.* i. 10.

---



LIBRARY


DUNÉIDEANN:

MAC-LACHUINN, STIUBHARD, AGUS AN CUIDEACHD.

MDCCCLXV.

# AN ROIMH-RADH.

O'N a tha na h-uiread shluaigh a' caitheamh am beatha fo na h-òrdughaibh, a' gabhail os-làimh gu'm beil còir àraid ac' air Criosd, air a dheagh-ghean 's air a shlàinte, gun bharantas sam bith ac' air a' chùis, mar tha e soilleir o na sgriobturaibh so a leannas.—" Is iomadh iad a their riumsa 'san là ud, A Thighearna 'Thighearna, nach d'rinn sinn fàidheadaireachd a' t' ainm-sa? agus a' t' ainm-sa nach do thilg sinn a mach deamhain? Agus a' t' ainm-sa nach d'rinn sinn iomadh miorbhuile? Agus an sin aidichidh mise gu follaiseach dhaibh, Cha b'aithne dhomh riamh sibh; imichibh uam, a luchd-deanamh na h-eucorach.— An dhéigh sin thàinig mar an ceudna na h-òighean eile, ag ràdh, A thighearna 'Thighearna, fosgail dhuinne; ach fhreagair esan agus thubhairt e, Gu deimhin a ta mi 'g ràdh ribh, nach aithne dhomh sibh.—Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a stigh air a' gheata chumhann: oir a ta mi

'g ràdh ribh, gu 'n iarr mòran dol a stigh, agus nach urrainn iad." (Mat. viii. 22, 33; xxv. 11, 12. Luc xiii. 24.) Agus do bhrìgh gu'm beil deagh stéidh aig mòran air còir a thagradh air Criosd, nach eil air an daingneachadh ann an dòchas r'a dheagh-ghean, ach a tha fantainn aineolach air a' chùis, gun cho-fhurtachd, gun sòlas, ann an ioma-chomhairle mu thimchioll an diadhachd féin, 's a' labhairt ro bheagan chum diadhachd a mholadh do dhaoine eile, gu sònraicht' ann an àm an teinn agus an cruaidh-chàis: labhraidh mi beagan mu thimchioll an dà nì a's ro fheumaile. 'S e a' cheud ni dhiù, an dòigh air am mothaich duine am beil còir fhìor shònraicht' aige air Criosd, agus cò dhiù, tha no nach eil e a' tagradh còir cheart air fàbhar agus air slàinte Dhé? 'S e 'n ni eile mu'm beil mi ri labhairt, mas e 's gu'm bi duine gearr air a rùn anns an deuchainn roi-ainmichte, ciod an dòigh a ghabhas e chum càirdeas agus slàinte Dhé a dheanamh cinnt-each dha féin.

# AN CLAR-INNSEADH.

---

## A' CHEUD EARRANN.

TAOBH.

## AN DARA H-EARRANN.

# CÒIR MOR

# A' CHRIOSDAIDH.

## A' CHEUD EARRANN.

### DEUCHAINN MU CHOIR SHLÀINTEIL ANN AN CRIOSD.

CIONNAS A THUIGEAS DUINE MA THA CÒIR FHÌOR ARAID AIG AIR CRIOSD? 'S CÒ DHIU THA NO DH' FHAODAS E CÒIR CHEART AGAIRT AIR DEAGH-GHEAN AGUS SLÀINTE DHÉ.

## CAIB. I.

*Faodar dearbh-chinnt fhaotainn mu chòir dhuine ann an Criosd, agus is cùis anabarrach cudthromach e, agus is ann le Sgriobtur a bhios a' chùis air a dearbhadh.*

Mu'n labhair sinn mu thimchioll na ceiste, cuiridh sinn sìos nithe àraid gu slighe ullachadh fa chomhair an fhreagraidh.

Air tùs. Gu'm faodar còir duine air Criosd, no a staid ghràsmhor a thuigsinn, agus sin le barrachd cinnte na tha mòran am barail; seadh

agus tha e ni 's usa ruigheachd air eòlas mu thimchioll, na tha mòran daoin' a' meas: oir cha-n e amhàin gu 'n d' àithn Dia na tròcair do dhaoine fios fhaotainn air an còir ann-san, mar ni air am faodar ruigheachd. (2 Cor. xiii. 5,) " Ceasnaichibh sibh féin am beil sibh sa' chreidimh; dearbhaibh sibh féin, &c." (2 Pead. i. 10,) " Deanaibh tuilleadh dìchill chum bhur gairm agus bhur taghadh a dheanamh cinnteach, &c." Ach ràinig mòran do na naoimh air dearbhadh soilleir mu 'n còir air Criosd, agus air Dia mar an Dia féin. Cia minig a tha iad a'g ràdh an Dia 's an cuibhrionn ris! 's cia làn-dearbhta bha Pòl, " nach faodadh ni air bith eadar-sgarachduinn o ghràdh Dhé." Air an aobhar sin faodar ruigheachd air dearbh-chinnte mu staid ghràsmhor duine.

Agus cha smuaintean faoine na barail gun bhunachar an dearbh-chinnt so air am faodar ruigheachd, ach tha e ro chinnteach; " Gu deimhin is tusa ar n-Athair," ars' am fàidh ann an ainm na h-eaglais, (Isa. lxiii. 16.) Tha e dearbh-shoilleir air a mhodh so, (1.) Cha 'n fhaod gur barail fhaoin, ach eòlas ro chinnteach an ni sin a bheir mòr cho-fhurtachd do dhuine reusanta anns na cruaidhchais a's mò: ach 's amhuil an ni so, " Ach ghabh Daibhidh misneach dha féin anns an Tighearn' a Dhia." (1 Sam. xxx. 6.) Tha e 'g ràdh ann an sin, nach bi eagal air roimh dheich mìle a dh' éireas 'na aghaidh, (Salm. iii. 6.) Coimeas na briathran

sin ri rann 3, do 'n t-salm sin. "Ach ata thusa a Tighearn' a' d' sgéith dhòmhsa; mo ghlòir agus fear-togalach mo chinn." "Is e an Tighearna mo sholus agus mo slàinte; cò chuireas eagal orm? Is e an Tighearna neart mo bheatha: cò chuireas geilt orm?" Ge do champaicheadh feachd a' m' aghaidh cha bhiodh eagal air mo chridhe: ge d' éireadh cogadh a' m' aghaidh, á so ni mi mo bhun." (Salm xxvii. 1, 3.)—(2.) 'Se eòlas cinnteach air ni, a bheir air ceannaiche glic gach ni bhios aige reic, chum 's gu'n gleidheadh e sàbhailt' e; a bheir air duine a bheatha, a chlann, 'fhearann a thréigsinn, agus milleadh a mhaoin fhulang le luath-ghair: ach 's amhail an ni so. (Mat xiii. 44; Marc. x. 28, 29; Eabh. x. 34; Rom. v. 3; Gniomh v. 41.)—(3.) 'S éigin gur eòlas ro chinnteach, 's nach faoin bharail air an cuir duine gu deònach agus gu saor 'anam ann an cunnart, 'nuair tha e toirt ceum a stigh do shiorruidheachd leis an fhacal so 'na bheul, "Se so m' uile mhiann;" (2 Sam. xxiii. 5,) ach 's amhail an t-eòlas a tha 'n so.

Agus a rithist, cha-n e mhàin gu 'm faod duine diadhaidh tighinn a dh' ionnsaidh eòlas cinnteach mu staid ghràsmhor, ach tha e ni's usa fhaotainn na tha mòran a' brethneachadh: oir abair, ni a dhearbhar an déigh so gu'm faod duin' eòlas fhaighim air obair ghràsmhor spiorad Dhé ann féin; ma reusanaicheas e gu soilleir uaithe sin, 's éigin da a chòir air

Criosd aideachadh, mur àicheadh e fìrinn shoilleir an sgriobtuir. Cha laimhsich mi ach a h-aon ann an so, do bhrìgh gu'm beil sinn ri labhairt ni's mionaidich' air a' chùis so an déigh làimhe. Faodaidh duine diadhaidh reusanachadh air a mhodh so, ge b' e ghabhas ri Criosd tha iad gu ceart-bhretheach air am meas 'nan cloinn do Dhia. "Ach a mheud as a ghabh ris thug e dhaibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia." (Eoin i. 2,) Ach ghabh mise ri Criosd air gach aon dòigh a tha 'm facal ann an sin a' ciallachadh; oir tha mi làn toilichte le innleachd na slàinte tre Iosa Criosd an Slànaighear; tha mi 'g aontachadh leis na cùmhnantan, 'se beatha tairgse Chriosd agam 'na uile dhreuchdaibh, mar rìgh chum riaghladh tharam, mar shagart a nochdadh ìobairt 's a dh' eadar-ghuidhe as mo leth, mar fhàidh chum mo theagasg; tha mi taomadh a mach mo chridhe air a shon agus d' a ionnsaidh, 'g am' shocrachadh féin air mar a's urrainn mi: ciod tuille dh' fhaodas a bhi air a chiallachadh leis an fhacal, *gabhail?* Uime sin faodaidh mi ràdh agus aideachadh le deagh bharantas gu soilleir, neo-mhearachdach. Faodaidh mi gu ceart-bhretheach mi fein a mheas mar aon do chloinn an Dé uile-bheannaichte, a réir an Sgriobtuir roi'-ainmichte nach urrainn fàilinn.

'S e 'n dara ni tha r' a chur sìos roi' làimh, gur cùis ro chudthromach, feumail, duine bhi air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ri Dia,

"'Se sin a bheatha," (Deut. xxxii. 47.) 'S gidheadh 's ro thearc iadsan aig am beil, no idir a tha 'g iarraidh, còir shlàinteil anns a' chùmhnanta; agus tha mòran gu h-ea-céillidh am barail gu'm beil a leithid sin do chòir aca gun stéidh cheart sam bith, no idir gnè bharantais air a' chùis. "Ach is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe ata treòrachadh chum na beatha, agus is tearc iad a ta 'g amas oirre." (Mat. vii. 14.) Bu chòir da so daoine a mhosgladh á marbh-chadal a' pheacaidh, gu bhi ro dhùrachdach mu thimchioll na cùise; agus o 'n a tha e 'na ni cho ro fheumail a bhi air mhodh slàinteil ann an Iosa Criosd; agus air son nach eil iad ach ro thearc a dh' fhaodas còir cheart agairt air: agus gidheadh tha mòran am barail amaidich gu'm beil aca làn chòir air, a tha air am mealladh le dòchas cealgach, mar bha na h-òighean amaideach. Mat. xxv.

'S e 'n treas ni gu bhi air a chur sios roimhlàimh, gur h-éigin do dhaion' a chur rompa gu 'n dearbh iad an còir air Criosd leis an Sgriobtur, ni is e facal neo-mhearachdach an Dé shiorruidh. 'Se n' spiorad a' labhairt 'san Sgriobtur breitheamh nan uile chonnspaid "*Iarradh iad* chum an lagha, agus chum na fianais; mar labhair iad do réir an fhacail so *'s ann* a chionn nach eil solus annta." (Isa. viii. 20.) Agus air an ni so mar an ceudna, cò dhiù tha no nach eil duine air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ri Dìa.

Uime sin na deanaibh fanaid air Dia 'nuair tha sibh mar gu'm b' ann ri mion-rannsachadh mu thimchioll a leithid sin do ni. Ma dhearbhas sinn o Sgriobtur, ni is e an riaghailt neo-mhearachdach, gu'm beil sibh ann an staid nan gràs, agus gu'm beil sibh air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ri Dia, an sin cuiribh ˜oimhibh an uiread so aideachadh 's a bhi làntoilichte leis: agus ma bhios atharrachadh so soilleir, thigeadh crìoch air a' chonnspaid, no cha-n eil sibh ach ri fanaid air an Uile-chumhachdach, 's mar sin bithidh bhur cuibhrichean air an deanamh làidir. Oir "cha téid aon lide no aon phunc do 'n lagh thairis, gus an coimhlionar gach aon ni." (Mat. v. 18.) Air an aobhar sin iarraibh sàbh-shùl air Criosd chum nithe a bhrethneachadh a réir 's mar tha facal Dé a' nochdadh a tha iad.

---

## CAIB. II.

*Aobhair mu'm beil cho beag a' teachd gu eòlas solleir air an còir air Criosd.*

'S e n' ceathramh ni tha gu bhi air a chur sios, ged tha aobhar còir an duine air Criosd 'na ni cho ro chudthromach, agus an dòigh chum eòlas fhaotainn air a' chùis air a cur m'ar coinneamh gu ro shoilleir 'sna Sgriob-

tuiribh ; gidheadh 's tearc iadsan a tha ruigheachd air mion-eòlas air a' chùis. 'S a chum 's nach tugadh so mi-mhisneach do neach sam bith gun ionnsaidh theann a thoirt air, bheir mi fainear beagan do dh' aobhair àraid is ceannfàth gu'm beil cho beag a' teachd chum eòlas soilleir air an còir ; ni mar an ceudna dh' ullaicheas an t-slighe fa chomhair an ni tha gu bhi air a labhairt an déigh so. 'Se cheud ni tha bacadh mòran o eòlas fhaighinn air an còir air Criosd, gu'm beil iad aineolach air cuid-eigin do chinn àraid a chreidimh.

I. Gu 'm b' e saor-ghràdh ann an Uchd Dhé, 's nach b' e ni sam bith a bha anns an duine, a bhrosnaich e gu Slànaighear a chur a chomh-lionadh obair na saorsa : " Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n tug e 'aon-ghin Mhic fein." (Eoin iii. 16.) Tha daoine do gnà a'g iarraidh stéidh-eigin annta féin chum a' chùis sin a thoirt gu crìch, a tha 'g an treòrachadh air falbh o smuaintibh àrda agus freagarrach a bhi ac' air ceud thobar agus toiseach cùmhnantan fàbharach an Dé uile-bheannaichte d' a phobull, aig nach eil, aobhar na toillteannas air bith annta féin ; air chor 's nach urrainn iad tighinn a dh' ionnsaidh eòlas soilleir air an còir, gus an caochail iad gu tur am beachd mu'n chùis.

II. Tha iad aineolach air cionnas a tha 'n gràdh sin 'g a nochdadh féin air mhodh eif-

eachdach do chridhe duine, air chor 's gu 'm bi stéidh aige chum còir a thagradh air. 'S tric leis a ghràdh sin gu'n leig e air tùs ris do dhuine as taid bhreòite neo-iomlan ann fein, a thaobh peacaidh agus truailleachd, a' salchadh an duine gu h-iomlan, 's gach aon ni tha ann ris am faodar fìreantachd a ghairm, tha iad sin uile 'nan calldach agus 'nan aolach. (Phil. iii. 6—8.) Tha e foillseachadh Chriosd mar an t-ionmhas iomlan a shàsaicheas thar gach ni eile. Tha 'n duine faighinn ionmhais air son am beil e le gàirdeachas a' reic gach ni tha aige, &c., (Mat. xiii. 44, 46.) Tha e rùnachadh a chridhe gu h-iomlan, 's a' toirt air dlùthachadh ris an Dia bheò anns na h-òrdughaibh. "Is beannaichte *esan* a thaghas tusa, agus a bheir thu am fagus *dut;* gheibh e còmhnuidh a' d' chùirtibh." (Salm. lxv. 4.) 'S tha e toirt air do chridhe feitheamh air, agus air-san a mhàin. "Amhàin air Dia feith, O m' anam." (Salm. lxii. 5.) Mar so air do shìol Dhé bhi air a chur 'sa' chridhe, agus Criosd air a dhealbh ann. (Gal. iv. 19.) Tha 'n cridhe air ath-arrachadh 's air a dheanamh nuadh anns an obair roi'-ainmichte. (Esec. xxxvi. 26.) Agus tha lagh Dhé anns a chaochladh sin air a chlò-bhualadh air a chridhe air chor,'s gu'm beil an t-iomlan do chuing Chriosd air a chliùthachadh do 'n duine. (Ier. xxxi. 33.) "Air an aobhar sin tha'n lagh naomh, agus *a ta* 'n àithne naomh, agus cothromach agus math." (Rom.

vii. 12, 16.) " Air so uile gniomharran do nuadh bheatha a' sruthadh a mach o 'n cheud thùs beatha sin. " Ann an creideamh a dh' oibricheas tre ghràdh ;" (Gal. v. 6 ; Rom. vi. 18, 22.) Agus tha'n duin' a' fàs 'na sheirbhiseach do dh' fhìreantachd agus do Dhia, ni tha gu sònraichte soilleir ann an nàdur spioradail aoraidh. (Eoin. iv. 24 ; Rom. vii. 6.) Ann an sin tha daoine a' deanamh seirbhis ann an nuadhachd spioraid, agus cha-n ann an seanachd na litreach ; agus ann an caomhalachd anns gach gné chaithe-beatha : an sin tha 'n duine " a' saoithreachadh a ghnà cogais neolochdach e bhi aige a thaobh Dhé agus a thaobh dhaoine." (Gniomh. xxv. 16.) A nise tha gràdh Dhé air a mhodh so ga nochdadh féin do dhuine 's ag oibreachadh air, air chor 's gu'm beil stéidh aige chum rud-eigin do dheagh chòir a thagradh air; air chor 's gu'm faod e gu ceart-bhretheach a smuainteachadh, gu'm beil suim aig a ghràdh sin a chuir Slànaighear iochdmhor, tròcaireach a dh' ionnsaidh an t-saoghail d' a leithid sin do dhuine, a mhothaich gu'n deach na nithe sin a cho-chur ris féin. Gu cinnteach tha aineolas anns a' chùis so a' cumail iomadh air an ais o eòlas fhaotainn mu'n còir air Criosd ; oir mur eil fios aig aon cionnas a dh' oibricheas Dia air duine, air dhòigh 's gu'm faod e gu fìor neo-mhearachdach còir a thagradh air a ghràdh a bha ann o'n uile bhith-bhuantachd, théid e cian air seachran 's

an dorchadas, agus cha tig e chum eòlais air a chòir anns-an.

III. Tha iomadh, mar an ceudna, aineolach air so, gur e Dia a mhàin dòchas a phobuill: Theirear *dòchas Israeil* ris. (Ier. xiv. 8.) Ged tha buaidhean nàdurra 'nan dearbhadh air so, gidheadh 's e creideamh, socrachadh a' chridhe air an Dia shiorruidh, mar làn bheannachadh 's mar chuibhrionn a shàsaicheas. "Chum gu'm biodh bhur creideamh agus bhur muinighinn ann an Dia." (1 Pead. i. 21.) 'S an t-aon chùmhnanta fìor a bheir seachad còir air beannachdaibh slàinteil a cho'-cheangail. "Ach do 'n tì nach dean obair, ach a ta creidsinn anns an tì a dh' fhìreanaicheas an duine mi-dhiadhaidh, measar a chreideamh mar fhìreantachd." (Rom. iv. 5.) Gun amharus ma gabhas aon neach do dhànadas 'san àite so, 's ma thionndaidheas e gràs gu macnas, 's meall-taireachd ro mhòr so; o'n a tha tròcair maille ris, air chùmhnanta 's gu'n oibrich e eagal ann. (Salm cxxx. 4) 'Seadh 's gann a dh' fhaodas neach sam bith a mhothaich an dearbhadh so air gràdh air a cho-chur ris féin, sgàil' a dheanamh de'n chùmhnant air son saorsa peacaidh, gun tomhas éigin de ghleachd spioradail; anns an t-seadh so "cha dean e peacadh; ge b'e air bith a pheacaicheas, cha-n fhac' e esan, agus cha robh eòlas aige air." "Ge b'e neach a ghineadh o Dhia cha dean e peacadh." (1 Eoin. iii. 6—9.) Tha mi 'g ràdh gur e Dia

muinighinn a phobuill 's ni h-e an naomhachd féin. Ma tha 'n rùn gu neo-chealgach, 's ma tha iad gu dùrachdach a' gabhail fadail gu bhi coltach ris, cha chòir do dh' iomadh fàilinn agus mearachd, an dòchasan fhannachadh ; oir tha 'n dòchas ann-san nàch caochail. " Air an aobhar sin cha-n eil sibhse, O chlann Iacoib air 'ur sgrios " (" Mal. iii. 6.) " Agus ma pheacaicheas neach air bith, tha fear-tagraidh aige maille ris an Athair." (1 Eoin. ii. 1.) A nise 'nuair tha daoin'a' cur an dòchais ann an ni air bith eile a bharrachd air an Tighearna Dia, cha-n iongandach, ged tha iad air an cumail ann an staid amharasaich, do réir atharrachadh, an ni d' am beil iad a' deanamh stéigh an dòchais, do bhrìgh nach eil iad a' toirt do Dhia a ghlòir a's cubhaidh d' a ainm, 's nach toir e seachad do neach eile : faic Salm. ix. 10, " Agus cuiridh iadsan d' an aithne t' ainm an dòigh annad." " Is mise Iehohbah, is e sin m' ainm ; agus mo ghlòir cha tabhair mi do neach eile." (ri Isa. xlii. 8.)

IV. Tha iomadh aineolach air dòighibh agus tomhas eugsamhail oibreachaibh Dhé air a phobull, 's tha so gu ro mhòr a' cur dubhair air an eòlas mu 'n còir air Criosd. Tha 'n t-aineolas so gu sònraicht' a' co-sheasamh anns na trì chinn so a leanas. (1.) Tha iad aineolach air dòighibh air 's tomhas eug-samhail obair an lagh sin, a tha buntuinn gu tric ri daoine, 's air na seòlaibh eugsamhail air am beil an Tighearna

Dia an toiseach a' toirt sluaigh a dh' ionnsaidh Chriosd an Slànaighear. Cha-n eil iad a' toirt fainear nach deach fear-coimhid a' phrìosain a chumail aon uair fo dhaorsa, (Gniomh xvi.) Chaidh Pòl a chumail ann an teagamh trì làtha, (Gniomh ix.) Cha robh Sacheus air a chumail ann an amharas aon mhionaid, (Luc. xix. 2.) (2.) Tha iad aineolach, gu h-àraidh cha-n eil iad a' toirt fainear, nach ionann tomhas do naomhachd a tha anns na naomhaibh féin; oir tha cuid aig am beil e follaiseach an làthair dhaoine, agus tha cuid eile dhiù aig nach eil e mar sin. Tha cuid de dhaoin' ann e tha ro neo-choireach saor o pheacaibh ro antromach, a tha fàgail an aidmheil ro sgiamhach, mar bha Iob, (Iob i.) agus Sacharias, (Luc. i.) tha e air a ràdh gu'n robh na daoìne so foirfe agus fìrinneach, air an robh eagal Dé agus a' seachnadh uilc; fìrinneach am fianais Dé, a gluasad ann an uil' àinteantaibh agus òrduighibh an Tighearna, gu neo-lochdach; bha daoin' eile buailteach do pheacannan ro ghràineil antrom mar bha Solamh, Asa, &c. (3.) Tha iad aineoloch air co'-chomunn fa leth gnùis Dhé agus air dearbhadh a làthaireachd. Tha cuid ag imeachd gu tric ann an solus gnùis an Dé shiorruidh, 's ann an co'-chomunn mothachail maille ris, mar bha Daibhidh; tha dream eile ré am beatha air an cumail fo dhaorsa tre eagal a' bhàis, (Eabh. ii. 15.) Gu cinnteach tha aineolas air na dòighibh eugsamhail leis

a'm beil Tighearna nam feart ag oibreachadh air a phobull, a' cur dubhar ro mhòr air an eòlas mu 'n còir air Criosd, 'nuair tha iad do ghnà a' cumail Dhé ri aon dòigh oibreachaidh, ni nach eil e idir a' leantainn, mar a nochd sinn 's na h-eisimpleiribh a chaidh ainmeachadh cheana.

'S e 'n dara ni tha cumail dhaoine ann an dorchadas mu thimchioll an còir air Criosd, gu'm beil nì no nì-eigin eile anns am beil an chridhe, 'g an dìteadh, ann an seadh-eigin, do bhrìgh gu'm beil iad a' buntainn gu cealgach ri Dia. Cha-n eil e coltach gu 'n tig a mhuinntir sin gu soilleireachd mu thimchioll an còir air a' bheatha mhaireannaich, aig am beil an cridhe 'g an dìteadh air son bhi cumail suas ceannairc àraidh an aghaidh an Tighearna Dia le 'm fios, leis nach leig iad falbh, ni mò tha iad a' gnàthachadh nam meadhonnan a dh' òrduich Dia chum an saoradh uaithe: cha mhò a dh' fhaodas a' mhuinntir sin tighinn chum làn eòlas mu'n còir, a tha deanamh dearmad air dleasnas sònraichte eigin, a tha air àithneadh dhaibh a chur an gniomh; tha iad sin mar an ceudna, ann an seadh-eigin air an dìteadh le 'n cridhe féin, mar bha a mhuinntir mu'n do labhradh roimhe; agus tha e duilich dhaibh teachd chum eòlas soilleir air an staid, am fad 'sa bhuanaicheas iad 'sa' chŏr sin. "Mur dìt ar cridhe sinn, tha dànachd againn a thaobh Dhè." (1 Eoin. iii.

21.) Tha e air a ghabhail os làimh ann an sin, gu'm beil cridhe duine a tha 'ga dhìteadh a' deanamh do réir sin a dhòchais a thaobh Dhé gu'n bhrìgh.

Cha-n eil mi 'g àicheadh nach faod daoin' air deagh stéidh còir a thagradh air Criosd, 'nuair tha aingidheachd a' fàotainn buaidh orra. " Thug eucearta buaidh oirnn, ar n-eusaontais glànaidh tusa uainn." (Salm lxv. 3.) " Ach tha mi faicinn lagha eile a' m' bhuill a' cogadh an aghaidh lagha m' inntinn, 's 'ga m' thoirt am bruid do lagha a' pheacaidh a ta ann am bhuill. Och is duine truagh mi! cò a shaoras mi o chorp a' bhàis so? Tha mi toirt buidheachais do Dhia tre Iosa Criosd ar Tighearna. Uime sin, tha mise féin leis an inntinn a' deanamh seirbhis do lagh Dhé, ach leis an fheòil do lagh a' pheacaidh." (Rom. vii. 23, 24, 25.) Ach tha e ro dheacair fhaotainn ma dh' fhaodar idir ruigheachd air, soilleireachd mu 'n chùis 'nuair tha 'n cridhe a' buntuinn gu cealgach ri Dia, 's a' toirt caidreamh do cheilg shònraichte le fios; air an aobhar sin glanadh daoin' iad féin o'n cheilg shònraichte sin air am beil iad tuille 's eòlach. 'Se sin an nì tha 'ga 'n coinneachadh, a' cur stad air am muinighinn 's air comas teachd am fagus do Dhia gach uair bu mhiann leò dlùthachadh ris; (faic Breith. x. 10, 13,) tha iodhol-aoraidh a' phobuill air a mhaoidheadh orra leis an Tighearna, 's chuir e cùl r'an iarrtas air an son.

'Se sin an ni tha tarruinn air falbh a' chridhe air tùs 'sa' mhadainn, agus fa-dheireadh 's an òidhche, mar àmhuinn, air a teasachadh san òidhche, anns a' mhadainn tha i losgadh mar theine lasarach, air a' labhairt mu na h-aingidh, (Hos. vii. 6.) Agus a' togail an smuaintean gu minig air an leabaidh ; mar tha e air a ràdh mu chuid-eigin. " Dealbhaidh e eu-ceart air a leabaidh," &c. (Salm xxxvi. 4,) an ni sin a tha gu tric a' toirt a' chridhe air falbh ann an àm dleasnais chràbhach, agus tha 'n spioraid air am beothachadh le bhi cùimhneachadh air, ni's mò na le bhi cùimhneachadh air an Dia a chruthaich iad, air chor 's gu'm beil an cridhe an tòir air ni-eigin ro-ghràineil, (Esec. xi. 21,) an ni sin a tha cur an aghaidh dhaoine 'nuair bu mhiann leò gréim a dheanamh air a' ghealladh, mar tha Dia a' maoidheadh am peacaidh orra-san a tha gabhail gnothach r'a chùmhnanta. " Ciod e do gnothachsa mo reachdan a chur an céill, no gu'n gabhadh tu mo chomh-cheangal ann ad bheul," &c. (Salm l. 16, 17.) 'Se sin an ni tha bacadh eòlais air staid ghràsmhor; cuiribh uaibh an ni sin, agus bithidh e ni's usa dhuibh ruigheachd air làn chinnte mu chòir air Criosd.

'Se 'n treas ni tha bacadh eòlais mu chòir air Criosd, spiorad leisg agus dearmad neochùramach ann an iomadh : tha iad a' gearan nach eil fhios ac' am beil no nach eil iad ann an Criosd : ach mar is tearc iadsan a tha 'g

oidheirpeachadh a bhi ann; 's cò beag a chuireas do dhragh orra féin fheuchainn am beil iad ann. 'S obair agus gnothach so nach urrainn daoin' a dheanamh 'nan cadal: "Ceasnaichibh sibh féin, am beil sibh sa' chreidimh; dearbhaibh sibh féin," (2 Cor. xiii. 5.) Tha na briathran eugsamhail tha air an gnàthachadh ann an so,'se sin r'a ràdh, "Ceasnaich, dearbh, aithnich," ag ràdh gu'm beil mòr shaothair anns a' chùis. 'S éigin dìchioll a dheanamh chum ar gairm 's ar taghadh a dheanamh cinnteach, (2 Pead. i. 10.) 'S cùis i a tha osceann cumhachd fala agus feòla: 's éigin do'n ùngadh naomh' a' theagaisgeas na h-uile ni, a thoirt òirnn gu 'n aithnich sinn na nithe a thugadh dhuinn gu saor o Dhia. (1 Eoin. ii. 20, 27. 1 Cor. ii. 12.) Am pàirtich an Tighearna Dia gnothach cho cudthromach ri daoine, 's nach dean iadsan uiread agus iarraidh air-san a dheanamh air an son? Esec. xxxvi. 37.

Biodh nàir' oirbhse tha strùigheadh na h-uiread d' ur n-ùine ann an leughadh fhaoinsgeulachdan spleadhach, ann an sgeudachadh bhur cuirp, ri sealgaireachd, agus ri aighear, a' rannsachadh lagh na rìoghachd 's mu thimchioll bhur gnothaichean saoghalta; agus faodaidh e bhith ann an nithe a's measa na iad sin; biodh nàir' oirbh gu'm beil sibh a' caitheamh cho beag d' ur n-ùin' ann an rannsachadh na cùise so, cò dhiù a's òighreachan air glòir

sibh no nach eadh? cò dhiù tha sibh ag imeachd air an t-slighe a tha treòrachadh a dh' ionnsaidh rìoghachd na glòire, no air an t-slighe sin a chuireas air tìr sibh an déis duibh an saoghals' fhàgail, ann an àros na caoidhe, a' ghearain, a' bhròin agus an dubhachais, maille ri deamhain agus ri diabhoil ann an iomall dorchadais gu saoghal nan saoghal. A mhuinntir mo ghràidh! smuaintichibh air a' chunnart anabarrach anns am beil sibh, agus teichibh gu luath a dh' ionnsaidh bhur caraid a's fearr; a tha làn chomasach air bhur saoradh o thruaighe shiorruidh. Sibhs' a tha 'gar meas féin os-ceann mion-rannsachadh air a' chùis so, agus nach fiù e bhur saothair, no earrann sam bith d' ar n-ùine a bhuileachadh air a' chùis; do bhrìgh coltais 'an sùilibh Dhé, tha sibh 'gar meas féin "neoairidh air a' bheatha mhaireannaich," air chor 's nach eil crannchur agaibh 'sa' chùis so maille ri luchd-muinntir Dhé.

'Se 'n ceathramh ni tha cur dubhar air dearbhchinnt mu chòir ann an Criosd, nach eil daoine aig ceann an comhairle mu thimchioll an ni a shàsaicheadh iad; tha iad a' gearan nach nochd Dia dhaibh ciod a tha e dol a dheanamh riu; ach cha-n urrainn iad fhathasd a ràdh gur aithne dhaibh ciod a shàsaicheadh iad mu thimchioll a rùin. 'S nì ro bhrònach so. An smuaintich sinn gu'm beil na daoine da rìreadh nach do shònraich riamh fhathasd air an nì a shàsaicheadh iad, agus nach do rannsaich gu dùrachd-

ach mu thimchioll an nì sin d' am bu chòir an sàsachadh? Na 'm fàgadh Dia 's an dorcha sinn mu 'n chùis sin, bu mhòid a bhiodh de leithsgeul againn a bhi màirnealach ann: ach do bhrìgh gu'm beil stéidh ar sàsachaidh, agus na fìor chomharran air còir ann an Criosd, cho soilleir 's cho minig 's an Sgriobtur, 's a cho liugha nithe sgrìobhta, chum 's gu'm biodh ar gàirdeachas coilionta. (1. Eoin. i. 4.) 'S a chum's gu'm bi fios aca-san a chreideas gu'm beil a bheatha mhaireannach aca, (Eoin. v. 13.) 'S do bhrìgh gu'm beil aige-san a chreideas, fianais air an nì sin ann féin." (1 Eoin. v. 10.) Cha-n fhaod duine sam bith leithsgeul a ghabhail ann an so. Cha-n fhaigh sinn 's an àm so fuireach r'a nochdadh ciod a dh' fhaodas, agus d' an còir ar sàsachadh mu thimchioll ar còir ann an Criosd: do bhrìgh gu'm beil sinn ri labhairt gu mionaideach mu dhéidhinn an déigh so.

'S e 'n cùigeamh ni tha 'na iompaidh air daoine a chumail an dòrchadas mu thimchioll an còir air Iosa Criosd, gu'm beil iad a' socrachadh air stéidh-eigin chaochlaideach, nach eil 'na dhearbhadh cho làidir mu chinnt air còir ann an Criosd, 's a tha iad air staid làn do chomh-fhurtachd do dh' anam buadhach a tha seòladh roimh 'n ghaoith; agus is comharran iad, tha mi 'g aideachadh, a tha prìseil annta féin, 's a ni còir air Criosd a mach gu soilleir far am beil iad; ach gidheadh, faodaidh còir air Criosd a bhi as an eugmhais, agus faodar

aithneachadh ann an tomhas math mar an ceudna: labhraidh sinn mu nì no dhà dhiù.

I. Tha cuid do dhaoin' a' smuainteachadh gu'm beil iadsan uil' aig am beil còir chinnteach air Criosd os-ceann cumhachd bhuadhar gach peacaidh. Ach tha so calg-dhìreach an aghaidh an Sgriobtuir so, "Thug euceartan buaidh oirnn: ar n-eusaontais glanaidh tusa uainn," (Salm lxv. 3,) far am beil sinn a' faicinn an duine dhiadhaidh so a' tagradh còir cheart air mathanas 'nuair bha 'm peacadh a' faighinn buaidh air: agus far am beil Pòl a' toirt buidheachas do Dhia tre Chriosd, mar neach air a shaoradh o dhìteadh an lagha, eadhoin 'nuair tha lagh 'na bhallaibh 'ga thoirt am bruid do 'n pheacadh. Rom. vii. 23, 24, 25.

II. Tha daoin' eil' am barail gu'm beil acasan uile tha air mhodh slàinteil ann an Criosd saor chomas gu dhlùthachadh ri Dia gach uair a's àill leo ann an ùrnaigh, 's gu'm beil mothachadh ac' air freagradh d' an ùrnaigh gach aon àm. Ach tha so dìreach an aghaidh gnàthachadh brònach, muladach, a luchd-muinntir, a tha cruaidh-ghearan gu minig, nach eil an Dia a chruthaich iad 'ga 'n cluinntinn, no idir a' gabhail sùim dhiu. "Cia fhad a Thighearn' a dhì-chuimhnicheas tu mi? an ann gu bràth? Cia fhad a dh' fholaicheas tu do ghnùis nam?" (Salm xiii. 1.) "Mo Dhia, mo Dhia, c' arson a thréig thu mi? fad o 'm ghlaodh, o bhriàthraibh mo bhùiridh? O mo Dhia!

gairmeam 's an latha, ach cha fhreagair thu ; agus 'san òidhche ach cha-n *eil* fois agam." (Salm xxii. 1, 2.)

III. Tha cuid do dhaoine ann am barail gu'm beil aig a' mhuinntir sin uile aig am beil còir cheart air Criosd, Dia a' togail fianais dhaibh air an ni sin féin, le àrd-oibreachadh a' spioraid mu'n do labhair an t-Abstol, "Tha'n spioraid féin a' deanamh fianais maille r' ar spiorad-ne gur sinn clann Dhé;"(Rom. viii.16.) uime so labhrar an déigh so: ionnas 's gu'm beil na daoine sin a ghnà a' cur an còir féin air Criosd an teagamh, air son gu'm beil so a dh' easbhaidh orra. Ach cha-n eil iad a' cùimhneachadh gur éigin daibh air tùs creideas a thoirt do 'n fhianais sin a thug Dia mu Mhac, gu'm beil beatha na's leòir ann-san do dhaoine (1 Eoin v. 10, 11,) agus an sin sùil a bhi aca ri seula agus fianais an spioraid. "Neach an déigh dhuibh creidsinn ann chuireadh seula oirbh le spiorad naomha sin a' gheallaidh," &c. (Ephes. i.13.) Cho fad 's a dh' fhanas daoine 's a bheachd sin, 's gann a's urrainn daibh teachd a dh' ionnsaidh eòlas cinnteach mu'n staid ghràsmhoir a dh' òrduich Dia do dhaoine a dhearbhadh agus a shoilleireachadh dhaibh féin, air dhòigh eile fada o bharail nan daoine sin.

## ĊAIB. III.

*Mearachdan mu thimchioll còir air Criosd, air an gluasad air falbh.*

'S e 'n cùigeamh nì r'a chur sìos roi'-làimh, cuid do mhearachdan anns am beil daoine ullamh gu tuiteam, a thoirt air falbh, 'nuair tha sinn gu 'n còir air Criosd a dhearbhadh.

I. 'S mearachd a bhi smaointeachadh gu'm beil dearbh-fhios aig gach neach a tha ann an Criosd, gu'm beil e air mhodh slàinteil ann; oir tha iomadh neach a tha ann an staid nan gràs, agus aig am beil deagh chòir air a' bheatha-mhaireannaich, aig nach eil fios air na h-uiread sin, gus an dearbhar dhaibh e an deigh làimhe. "Na nithe sin sgrìobh mi do 'ur n-ionnsaidh, a tha creidsinn ann an ainm Mhic Dhé; chum gu 'm bi fios agaibh gu'm bheil a' bheatha mhaireannach agaibh." (1 Eoin. v. 13.) 'Se sin gu'm bi fios aca gur creideich iad, agus mar so tha e air a chiallachadh nach robh iad fiosrach air roimhe.

II. 'S mearachd a bhi smaointeachadh gu'm beil iadsan uile tha teachd gu eòlas mu 'n còir air Criosd, a' ruigheachd air an aon tomhas chinnte m' a thimchioll: faodaidh aon neach a ràdh, "Oir a ta dearbh-bheachd agam nach bi bàs no beatha, no aingil no uachdaranachda, no cumhachda, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd, no àirde, no doimhne, no

creutair sam bith eile, comasach air sinne a sgaradh o ghràdh Dhe," &c. (Rom. viii. 38.) Cha-n eil neach eil' ach a' teachd an fhad so air aghaidh. " A ta mi creidsinn a Thighearna, cuidich thusa le m' mhi-chreideamh." Marc. ix. 24.

III. 'S mearachd a bhi smaointeachadh gu'm beil gach neach a tha teachd chum dearbhbheachd làidir air a chòir, a' fantainn a ghnà 's a bheachd sin ; oir an tì tha 'g ràdh an diugh mu 'n Tighearna Dia gur h-e a thearmunn agus a dhaingneach, (Salm xci. 2.) agus a chuibhrionn, (Salm cxix. 57,) faodaidh e bhith gu'n abair e air àm eile. " Ghearradh ás mi o fhianais do shùl," (Salm xxxi. 22,) agus gu 'm feòraich e, am beil fìrinn gealladh Dhé a' fàilneachadh gu siorruidh ? Salm lxxvii. 7, 8, 9.

IV. 'S mearachd mar an ceudna bhi smaointeachadh gu'm beil gach neach a tha faighinn dearbh-eòlas air an staid ghràsmhoir, comasach air gach cunnuil a nithear an aghaidh sin a fhreagairt gu riaghailteach ; ach gidheadh faodaidh iad an dearbhadh a ghleidheadh gu daingeann 's a ràdh, " Oir a ta fhios agam cò ann a chreid mi," (1 Tim. i. 12.) 'S beag de bhunachar a chreidimh Chriosdail air am beil mòran daoine cho làn-dearbhta, 's gu'm beil iad comasach air an cumail suas gu mion, an aghaidh gach argamaid a dh' fhaodar a ghnàthachadh 'nan aghaidh ; 's gidheadh tha iad comasach agus coimhididh iad an comh-

dhùnadh gu cinnteach bunailteach : 'S amhail a thachair do'n chùis so.

V. Cha lugha am mearachd a shaoilsinn gur e 'n dòchas faoin sin gun bhunachar a tha dhaoine an-diadhaidh, aineolach, a' cumail rompa, an t-eòlas so air còir ann an Iosa Criosd a tha sinn a' tagradh ; oir tha iomadh gu cealgach ag aideachadh gur h-esan an Athair, (Eoin. vii. 41,) 's tha sùil aig mòran ri nèamh a shealbhachadh, a bhitheas air am mealladh mar bha na h-òighean amaideach, (Mat. xxv. 12.) Gidheadh cha-n fhaod sinn a smuainteachadh air son so, gur mealltaireachd agus faoin-bharail neo-stéidheil gach uile eòlas air còir ann an Criosd, ged tha na h-amadannan sin air am mealladh ; oir an uair a tha na mìltean air am mealladh, tha cuid eile comasach air a ràdh air deagh stéidh làidir, chinntich, " 'S aithne dhuinn gur h-ann o Dhia a tha sinne, 's gu'm beil an saoghal uile 'na laidhe 'san olc." 1 Eoin. v. 19.

---

## CAIB. IV.

*Na dòighean leis am beil cuid-eigin air an tarruinn a dh' ionnsaidh Chriosd leis an Uile-chumhachdach, gun mhothachadh air ullachadh roimh-làimh le obair-an-lagha.*

Air dhuinn na nithe sin a chur sìos roimh-

làimh, tha e nis' a' leantainn gu 'n nochd sinn comharran àraid leis an tuig duin' am beil e air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ri Dia, 's am beil còir shònraicht' aig' air Criosd an Slànaighear, air chor 's gu 'm faod e gu neo-mearachadach, le deagh bharantas, còir a thagradh air fàbhar agus air slàinte Dhé. Cha shocraich sinn ach air dà chomharradh mhòra àraid, air dhuinn a bhi neo-thoileach dragh a chur air daoine le iomadh.

Ach mu'n tionnsgain sinn orra so, labhraidh sinn mu thimchioll obair ullachaidh an lagha, a tha 'n Tighearna Dia gu tric' a' gnàthachadh chum a shlighe féin ullachadh ann an anmaibh dhaoine. Faodaidh so a bhi 'na chomharradh le cuid de dhaoine. Theirear obair-an-lagha, no obair irioslachaidh ris. Tha rudeigin do choimeas aige ri spiorad na daorsa sin. "Agus a tha nise fo 'n Tiomnadh-Nuadh a' co'-fhreagradh dha, agus is gnà leis daoine a threòrachadh gu spiorad na h-uchd-mhacachd." Rom. viii. 15.

Ach 's feumail amhàin gu'n toir sinn fainear ann an so, (1.) Nach eil sinn gu labhairt mu obair ullachaidh so an lagha, mar chomharradh neo-mhearachdach air fìor chòir ann an Iosa Criosd, mar nach faodadh neach sam bith còir cheart a thagradh air deagh-ghean Dé, aig nach eil an obair roi-ullachaidh so 'na ceumaibh eugsamhail, mar tha sinn air ball ri labhairt m' a timchioll; oir mar a chluinneas

sinn, cha-n eil an Tighearn' a' leantainn an aona cheum sin do ghnà le daoine. (2.) 'Se 'n t-aobhar sònraichte mu'm beil sinn a' labhairt uime, do bhrìgh gu'm beil Triath na beatha a' buntuinn ri iomadh, a tha e gu h-éifeachdach a' gairm, le leithid so do dh' obair ullachaidh: agus faodaidh e bhith gu'n neartaich e iadsan ris an do bhuineadh air a mhodh so, 's gu'n daingnich e iad gu tuilleadh earbs' a dheanamh as na comharran a leanas. (3.) Agus faodaidh e misneach a thoirt do dhaoin' eile, a tha fo leithid sin do dhaorsa spioraid, mar dheagh chomharrradh air crìch gràsmhor. (4.) Far am beil Dia a' gnàthachadh a leithid so do dh' obair ullachaidh, cha-n eil e leantainn aon dòigh no tomhas air oibreachadh leis na h-uile dhaoine anns an obair sin mar a chluinneas sinn.

Chum an obair ullachaidh so a làimhseachadh ni's mionaidiche, ainmichidh sinn gu h-aithghearr na dòighean a's ro ghnàthaichte leis am beil an t-Uile-chumhachdach a' treòrachadh dhaoine air mhodh slàinteil chum a chùmhnanta, agus leis am beil e 'g an tarruinn a dh' ionnsaidh Chriosd.

*Air tùs*, Tha cuid-eigin air an gairm o'n bhroinn, mar bha Eoin Baiste, (Luc. i. 41, 44;) no ann am bliadhnaibh an òige, mu'n téid iad fad' air an aghart le 'n gniomharraibh ann an slighe Shàtain, mar bha Timoteus. (2 Tim. iii. 25.) Cha-n urrainn sinn a

shaoilsinn gu'm beil aig a' mhuinntir so a leithid sin do dh' obair ullachaidh mu 'm beil sinne a' labhairt. Agus do bhrìgh gu'm faod cuid eigin a ghabhail os-làimh gu'm beil iad féin gu h-éifeachdach air an gairm air a' mhodh so, tha sinn a' cur fa'r comhair na comharran so a leanas mar dhearbhadh air a' chùis, leis am faod a' mhuinntir a tha mar so air an gairm a bhi air an daingneachadh 'nan dòchas.

I. Tha 'n leithid so do mhuinntir o aois an òige, cleachdte ri bhi air an cumail saor o thruailleachd ghnàthaichte, leis an tric le cloinn a bhi air an truailleadh; mar tha mionnan, breugan, fanaid air creideamh, 's air daoine diadhaidh, &c A mhuinntir ud a tha Dia, a gairm gu h-éifeachdach, tha e g' an naomhachadh o àm na gairme éifeachdaich sin. Cha-n fhaod uachdaranachd a bhi aig a' pheacadh os an ceann, mar bhios aig' air daoine eile, do bhrìgh gu'm beil iad fo ghràs. Rom. vi. 14.

II. Tha creideamh, mar gu'm b'ann, nàdurra dhaibh; 's eadh, cha-n fheum iad am brosnachadh chum dleasanais chràbhach a choimhlionadh, 'nuair nach eil iad ach dìreach 'nan cloinn: tha iad a' ruith gu deònach, togarrach air an t-slighe sin, air son gu'm beil rùn gràidh o'n leth a stigh 'g an co'-éigneachadh, (2 Cor. v. 14,) air chor 's gu'm beil iad 'g an toirt féin suas mar shéirbheisich fìreantachd, gun cho-

éigneachadh air bith o'n leth a-muigh. (Rom. vi. 16.

III. Ged nach eil fios aig a' mhuinntir so c'uin a dh' fhàs iad an tùs eòlach air Dia ; gidheadh tha'n déigh làimhe aca na h-uiread do ghnàth-obair spioraid a' tuiteam a mach, mu'm beil na naoimh 's an Sgriobtur a' labhairt, air nach eil cunntas againn mu 'n ceud iompachadh. Tha iad air an druideadh a mach o Dhia, air son aobhair eigin an dràst agus a rithist, agus tha comas aca teachd ni's dlùithe dha a rithist le 'm fiosrachadh féin : tha 'n cridhe, mar an ceudna, air fhosgladh ni's mò trid nan òrduigh-ibh, mar tha e air a ràdh mu Lidia. (Gniomh xvi. 14.) 'S tric leò gu 'n cuimhnich iad, 'nuair bha pong àraid do chreideamh agus do dhleasanas, no 'nuair a bha peacadh àraid nach do mhothaich iad roimhe, air fhoillseach-adh dhaibh. Tha mòran aig a' mhuinntir sin a dh' faodas na nithe sin a cho-chur riu féin, ri ràdh mu thimchioll an gairm éifeachdaich o aois an òige.

*Anns an dara h-àite.* Tha cuid eigin air an toirt a dh' ionnsaidh Chriosd ann an slighe cumhachd an t-soisgeil, 'nuair tha 'n Tighearna le beagan de bhriathran gràidh a tha slugadh suas obair an lagha, a' deanamh prìosanach do neach gu grad 'sa cheud dol a mach, mar rinn e air Sacheus, (Luc xix.) agus air muinntir eile, a thréig gach ni bha aca 'sa lean Criosd, 'nuair a labhair e aon fhacal riu ; 's cha-n eil sinn

a' cluinntinn iomradh air bith gu'u do bhuineadh riu le obair-lagha mu'n do ghabh iad ri Criosd.

Agus do bhrìgh gu'm faod mòran a ràdh gu'm beil a' ghairm éifeachdach so aca féin, labhraidh sinn càileigin mu nithe ro chomharraichte ann an cùis Shacheus; chum a' chùis a shoilleireachadh dhaibh agus an daingneachadh 'nam barail. (1.) Bha càileigin do dhéidh aig' air Criosd fhaicinn, déidh a thug air an ni sin a sheachnadh a mheasadh cuid-eigin gu'm bu chrìonnachd agus gliocas e, 'nuair a streap e suas ri craoibh chum esan fhaicinn. (2.) Labhair Criosd air mhodh éifeachdach r' a chridhe, agus dhrùigh am facal sin air cho mòr 's gu'n do ghabh e gu grad ri tàirgse Chriosd le gàirdeachas, agus ghabh e ris mar a Thighearna, 'nuair nach robh ach ro bheag do dhaoine cumhachdach 'na rìoghachd 'g a leantainn (3.) An sin dh' fhosgail a chridhe do na bochdaibh ged bha e do bhrìgh coltais 'na dhuine sanntach roimhe. (4.) Bha mothachadh iomchaidh aige air a chaithe-beatha 's an àm a chaidh seachad, a' nochdadh a spéis do lagh Mhaois; agus tha e leigeil so fhaicinn am fianais na bha 's an làthair uile, gun umhail aige e féin a mhaslachadh anns na nithibh sin a bha mathdh-fhaoidte falaicht' o'n t-saoghal. An déigh so uile, dhaingnich Criosd an cùmhnanta le 'fhacal; a' cliùthachadh dha an aonachd dàimh sin, a bhuineadh a bhi eadar e féin agus

na naoimh, agus smuaintean mu thimchioll a staid chaillte féin, mur tigeadh Criosd g'a iarraidh, 's mur faigheadh se e: Tha gach nì dhiù so soilleir o Luc. xix. 3—10.

Tha sinn ag aideachadh gu'm beil an Tighearna Dia a' gairm cuid air a mhodh so, agus ma dh' fhaodas neach sam bith còir a thagradh air na nithe àraid mu 'n do labhair sinn, tha dearbhadh làidir aca o'n Sgriobtur sin, gu'n do bhuin Dia air mhodh gràsmhor riu: ni mò tha iad r'a ghabhail gu h-olc nach eil aca lagh-obair ullachaidh gu soilleir air a h-oibreachadh annta, ma thug an cridhe làn ghéill do dh' Iosa Criosd: oir cha-n eil lagh-obair r'a miannachadh, ach a chum na crìche so. Air an aobhar sin tha Criosd g'a thăirgse féin gu dìreach anns an Sgriobtur, agus tha cuireadh aig daoine teachd d' a ionnsaidh: agus ged' nach tig mòran d'a ionnsaidh-san, neach, a tha 'na Urras, gus an cuir Spiorad na daorsa thuige gu teann iad air son nam fiach gidheadh na 'n teicheadh neach sam bith a dh' ionnsaidh Chriosd, agus làn ghéill a thoirt dà, le mothachadh air a staid chaillte, cha-n fhaodadh aon neach, le barantas obair lagha a sparradh air.

Mu dhéidhinn dhaoin' eile, air 'n do chuir Criosd iompaidh le 'fhacal chum a leantainn; ge b'e nì a rinn e, no ge b'e dòigh air an do labhair e riu 'nuair a choinnich e 'n tùs iad, 's éigin duinn gu reusant' a shaoilsinn gu 'n do nochd

e na h-uiread d' am feumalachd féin, agus d'a iomlanachd, agus do a rò-oirdheirceas féin dhaibh, air chŏr 's gu'n do rùnaich iad an t-iomlan fhàgail, agus ruith le dian-thogradh gu ro dheònach as a dheigh ; agus ma dh' oibricheas e air a mhodh so air neach sam bith, cha-n eil sinn ag iarraidh tuilleadh, do bhrìgh gu'm beil iad leis an fhoillseachadh sin a' faicinn an fheum ro mhòr a tha ac' air an léigh.

Air chor 's o so uile, mar a dh' fhaodas cuid eigin a bhi air an daingneachadh 's air an neartachadh, ris 'n do bhuin Dia air an dòigh so ; mar an ceudna, cha-n eil stéidh na aobhar aig anmaibh meallta chum iad féin a chur an deagh dhòchas mu thimchioll an staid, a tha fantainn aineolach agus neo-mothachail air an truaighe féin agus air uil'-fhoghainteas Criosd a chum an saoradh o'n truaighe ma thig iad d' a ionnsaidh.

*'S an treas àite,* tha cuid eile air an toirt a dh' ionnsaidh Chriosd air dhòigh tha nochdadh ni's soilleire a shaor-ghràs ; agus 'se so, 'nuair a ghairmeas e daoine air mhodh éifeachdach aig uair a' bhàis. Tha sinn a' faicinn rudeig-in air a chur sìos mu 'n dòigh so, ann an làn-eiseamplair a' mhèirlich air a' chroich. (Luc. xxiii. 39—43.) Ged nach eil buntainn ro mhòr aige so ris an nì mu'm beil sinn a' labhairt ; gidheadh labhraidh sinn rudeigin m'a thimchioll, chum 's air an dara làimh nach bi daoine ro obann ann an toirt breth orra féin,

no air daoine eile, roimh 'n deò mu dheireadh. Agus soilleirichidh sinn e air an làimh eile, air dhòigh 's nach bi chridhe aig daoine dàil a chur ann an cùis cho cudthromach gus an uair mu dheireadh d' am beatha.

Tha sinn a' faicinn nan nithe sin ro shònraicht' anns a' chùis sin eadar Criosd agus an gadaiche. (1.) Tha 'n duin' a' cur amach air a chompanach a bh' aige roimhe. (2.) Cha-n eil a chridhe aig' aon droch fhacal a labhairt mu Dhia, ach 's ann a tha e 'ga fhìreanachadh anns gach ni a thachair dha féin. (3.) Tha e nis' a' faicinn Iosa Criosd ais a gheur-leanmhuinn gu ro eu-corach le daoine, gun cheann-fàth. (4.) Tha e toirt fainear gur Tighearn' agus gur Rìgh Iosa Criosd, 'nuair tha nàimhdean mi-rùnach a' deanamh tàir' air. (5.) Tha e creidsinn cho cinnteach gu'm bi glòir shiorruidh ann an déigh bàis, agus gu'm beil e gabhail cuibhrionn de mar roghainn air tèaruinteachd a bheatha chorporra 's an àm a tha làthair; agus bha dearbh-fhios aige gu'n robh Criosd làn-chomasach air sin a thoirt dà 's an àm sin; agus dh' fhaodadh e sin a roghnachadh maille ris a ghadaich' eile. (6.) Ged bha barail cho ìosal aig' air féin, 's nach do ghuidh e ach gu'n cùimhnicheadh Criosd air; gidheadh 's math a bha e cho dàna 's e féin a làn-earbsa r'a Fhear-saoraidh beannaichte; agus bha na h-uiread chreidimh aig' ann an uil-fhoghainteas Chriosd, 's gu'n do mheas e gu 'm bu leòir

cuimhneachadh Chriosd, chum a làn-ghnothach a dheanamh. (7.) Cho-aontaich e gu blasda leis an fhacal a labhair Criosd ris, mar stéidh a cho-fhurtachd. Tha iad so uile ro shoilleir ann an cùis an duine bhochd sin aig uair a bhàis, agus tha iad a' dearbhadh gu 'n d' oibrich Dia gu ro éifeachdach air a chridhe.

Mar a dh' fhaodas na nithe roi-ainmichte sin misneach a thoirt do chuid a dhaoine chum dàil a chur ann an aithreachas, agus feitheamh ri math fhaotainn o Dhia, nach fhaod fhathasd còir shoilleir a thagradh air a bheag sam bith do dh' obair dian, spiorad Dhé; tha sinn ag aslachadh gu dian, dùrachdach air gach uile neach, mar a's toigh leò an anmaibh féin, gun dàil a chur ann an gnothach cudthromach an anma, ann an dòchas ri leithid so do chòmhnadh éifeachdach o Chriosd 'an deireadh an làithean, mar tha mòran a' deanamh; air dha so a bhi 'na fhìor mhiorbhuil tròcair, leis a' ghlòir tre 'n tug Criosd buaidh-chaithream thar masladh a' chroinn-cheusaidh; agus tha e deacair dhuinn a leithid so fhaotainn ann an earrann sam bith eile do 'n Sgriobtur. Seadh, mar nach eil ach beag uile air an sàbhaladh. (Mat. xx. 16.) Tha mòran air an gairm, ach beag air an taghadh; agus ro bheag air an sàbhaladh air an dòigh so: Mar no bhagair an Tighearna gu ro chinnteach gu 'n dean e gàire mu àmhghar, 's nach éisd e ri glaodh na muinntir sin, a rinn roimhe so fanaid air a smachdachadh, 's a thionndaidh cluas bhodhar

ris 'nuair a ghlaodh e riu. "A chionn gu'n do ghairm mi, agus gu 'n do dhiùlt sibhse, gu 'n do shìn mi mach mo làmh agus nach tug duine sam bith an aire ; ach gu'n do chuir sibh an neo-bhrigh m' uile-chomhairle, agus nach b' àill leibh a bheag do m' achmhasan ; Ni mise mar an ceudna gàire ri'r sgrios-sa ; ni mi fanaid 'nuair a thig bhur n-eagal." (Gnà. i. 24—26.) Ged nach eil an sgriobtur so a' dùnadh dorus tròcair air aon neach, a tha gu treibhdhireach 'ga cheasnachadh féin aig uair a bhàis, 's a tha teicheadh le mothachadh air a thruaighe féin a dh' ionnsaidh Chriosd, àrd-léigh an anma, mar rinn an gadaiche aithreachail so ; gidheadh 's nì cinnteach gu'm beil e ciallachadh nach eil ach ro bheag a tha cur cùl ris an tairgse gus an uair mu dheireadh a tha air an onorachadh le aithreachas iomlan mar bha esan ; agus do bhrìgh nach eil an glaodh dùrachdach agus de 'n t-seòrsa cheart, cha-n éisdear ris.

---

## CAIB. V.

*Obair an lagha leis am beil an Tighearna 'g ullachadh a shlighe do dh' anmaibh dhaoine ; a tha 'n dara cuid ni's neartmhoire agus ni's ealamh, no ni's ciùine agus ni's socraiche.*

'Se 'n ceathramh, 's an dòigh a's gnàthaichte leis am beil mòran air an toirt a dh' ionnsaidh

Chriosd, le obair shoilleir, fhoillsichte an lagha, 's le irisleachadh, ris an abair sinn gu minig " Spiorad na daorsa," mar a thuirt sinn roimhe. Cha-n eil sinn a' ciallachadh gu'm beil gach neach aig am beil a choguis air a dùsgadh le peacadh 's le eagal féirge, a' gabhail da rìreadh ri Criosd air mhodh slàinteil; oir tha cheart atharrachadh soilleir o Chain, Saul, Iudas, &c. Ach tha geur-mhothachadh peacaidh, dùsgadh cogais, agus obair irioslachaidh ann, a tha, mar a shoilleiricheas sin iad, ro ainmig a' teachd gearr air crìch ghràsmhoir ; ach 's tric leis na nithe sin daoin' iompachadh chum spiorad na h-uchdmhacachd, agus chum obair ghràsmhor Spioraid Dhé. Agus do bhrìgh gu'm beil an Tighearna Dia a' buntainn ri mòran pheacach air a mhodh so, agus gu'm beil e cruaidh air mòran breth neo-chlaon a thoirt air obair an lagh, labhraidh sinn mu thimchioll gach earrann do'n obair sin fa leth.

Tha'n obair so an dara cuid air a toirt mu'n cuairt gu neartmhor, grad, no gu socrach fòil, air a sìneadh a mach car ùin' a's mò, air chor 's gu'm beil a h-oibreachadh so-mhothachail agus ro fhollaiseach. Tha mi 'g ràdh' gu'm beil i ni's neartmhoire agus ni's déine ann an cuid-eigin, mar ann am fear-coimhid a' phrìosain, Pol, agus ann an cuid eile de chreidich ann an leabhar Gniomharra nan Abstol, air an do bhrùchd Criosd a stigh gu grad, 's air an tug e buaidh mar le teine 's le faobhar a'

chlaidheimh, 's a thug e gu ro dhian am bruid iad; agus do-bhrìgh gu'm beil cuid de mhòr-ghluasad an lagha ro mhealltach a' tionndadh gu neo-ni, mur eil a chum ni's miosa, nochdaidh sinn nitheigin ro chomharraichte anns na daoin' iompaichte sin air 'n do labhradh roimhe, a dhearbh gu'n tug obair an lagha a mach crìoch agus toradh gràsmhor. (1.) Tha facal no frithealadh eigin, a' cur duine gu amharas uabhasach le mòr-ghluasad 's an anam: Tha cuid air am bioradh 'n an cridhe. (Gniomh. ii. 37.) Tha dream eile a' criothnachadh, (Gniomh. xvi. 29.) Agus tha 'n gluasad so cho éifeachdach, 's gu'm beil an duin' air a thoirt gu ceann a chomhairle: "Ciod a's àill leat mise a dheanamh?" arsa Pòl. "Ciod is còir dhomh a dhèanamh chum gu n tèarmar mi?" (Gniomh. ix, 6; xvi. 30,) arsa fear-coimhid-a' phrìosain. (2.) Tha 'n duine làntoileach slàint' agus càirdeas Dhé bhi aige air chùmhnant air bith, mar tha cheist a' ciallachadh, "Ciod a nì mi?" mar gu 'n abradh e, ciod nach deanainn? ciod nach tréiginn? ciod nach fuiliginn? (3.) Tha 'n duin' a' gabhail a chùmhnanta tha air a thàirgse le Criosd 's le luchd-muinntir, mar tha e soilleir o na Sgriobturaibh roi-ainmichte. (4.) Tha 'n duin' air ball a dh' aon inntinn ris na naoimh a' gabhail leis a' mhuinntir sin a tha air an dianruagadh, a' toirt urram do'n dream air an d' rinn e roimhe geur-leanmhuinn, ag aontachadh

leò 's a' buanachadh maille riù ann an aidmheil Chriosd, anns gach cunnart agus deuchainn. Tha mòran aig a' mhuinntir ris 'n do bhuin Dia air an dòigh so, r'a ràdh mu thimchioll obair ghràsmhor Spiorad Dhé annta féin; agus tha e coltach, gu 'm faod mòran an obair ghràsmhor so a chomharrachad o leithid do dh' àm, do dh' fhacal, no do fhrithealadh, 's gu'm beil iad comasach rudeiginn do chunntas a thoirt air na thachair eadar Dia agus iad féin, 's air an atharrachadh mhothachail a bha air oibreachadh orra 's an àm sin, mar tha Pòl a' toirt làn-chunntas mu oibreachadh Dhé ann féin an déigh làimhe. Gniomh xxii.

A rithist, tha 'n Tighearna air uairibh a' toirt na h-oibreach so air a h-aghaidh ni's ciùine, ni's socraiche, agus ni's tosdaiche, a' tarruinn na h-uiread ùine 's gu'm beil gach earrann fa leth do ghnàthachadh dhaoine ro shoilleir so-fhaicinneach. Thàirneadh e mòran d'ar n-ùine na'm mìnicheamaid gach earrann fa leth do'n obair so; ach cha toir sinn fainear ach na nithe a's ro shoilleire anns a' chùis.

1. Tha Dia a' cuartachadh dhaoine a dhiùlt gu bitheanta, faodaidh e bhith, iad féin a strìochdadh dha, a tha g'a thàirgse féin 'na òrduighibh, agus le facal eigin air a shearmonachadh, air a leughadh, no air a sparradh air an inntinn, no le freasdal eigin a' treòrachadh a stigh a chum an fhacail, tha e toirt ionnsaidh air an taigh a bha air a choimhid gu sìothchail

leis an duine làidir, an Diabhol ; s' mar so tha Criosd, neach a tha 'na dhuine ni's làdire, a' teachd air agus 'ga cheannsachadh, (Luc. xi. 22,) 's le spiorad na fìrinn, a' ceangal an fhacail air an duine, anns am beil fearg Dhé air a bagradh an aghaidh a leithid so no sud do pheacaibh, a tha fios aig an duine gu'm beil e féin ciontach dhiù. Tha 'n spiorad a' cur iompaidh air an duine 's a' cur am fiachaibh air, gur h-e féin an ceart neach an aghaidh am beil facal Dé a' labhairt, do bhrìgh gu'm beil e ciontach do leithidibh sin do pheacaibh ; agus o mhothachadh air cuid do pheacaibh, tha'n duin' air a threòrachadh chum tuille dhiù fhaicinn, gus an tric leis sealladh fhaotainn air peacannan 'òige, peacannan dearmaid, &c. 'Seadh, tha e air a thoirt air aghaidh gus am beil e g'a fhaicinn féin gu inbhe bhig, ciontach do bhriseadh an lagha gu h-iomlan : tha e faicinn uilc gun àireamh ga chuartachadh, mar tha Daibhidh a' labhairt ann an earrann d' a ghnàthachadh, (Salm xl. 12.) Chi duin' air uairibh sealladh ro ghràineil air a pheacadh anns an staid so, 's tha e furachair, geur-sheallach chum a mheas gu'm beil e féin ciontach gu inbhe bhig do gach peacadh air an cual' e iomradh. Mar so tha tha 'n Spiorad a' toirt dearbh-shoilleireachd air a' pheacadh. Eoin xvi. 8.

II. Tha 'n t-Uile-Chumhachdach a' cur air chrith ionad àraid làidir anns an daighneach,

dìdean bhreug, d' am beil an duin' a' teich-eadh, 'nuair tha a pheacannan air a' mhodh so air am foillseachadh dha. Tha 'n duine truagh a' gabhail os-làimh gu'm beil creideamh aig'ann an Criosd, leis am beil e am barail gu'm beil 'uallach air a thoirt deth, mar a thuirt na Pharaisich. "Tha aon Athair againn eadhon Dia." (Eoin viii. 41.) Tha iad a' deanamh dheth gu'm beil dàimh àraid aca ri Dia mar an aon Tighearna. Tha spiorad an Dé bheò a' cur duin' as a bheachd so le fìrinn an Sgriob-tuir, a' dearbhadh nach eil aige fìor chreideamh, agus mar sin nach eil còir aig' air Criosd, no idir fìor ghràs slàinteil; a' nochdadh eadar-dhealachadh soiller eadar fìor ghràs agus na barailean cealgach a bha aig an duine ann féin; agus an t-eadar-dhealachadh tha eadar e-féin; agus a' mhuinntir a tha 'nam fìor chreidich, mar shaoithrich Criosd a' dheanamh dhaibh mar chi sinn an so; "Nam b'e Dia bhur n-Athair, ghràdhaicheadh sibh mise: Tha sibhse o bhur n athair an diabhol, agus is iad ana-mianna bhur n-athair a's toil leibh a dheanamh," (Eoin viii. 42, 44.) Air chor 's gu'm beil eagal a' glacadh a chealgair 'na chridhe, (Isa. xxxiii. 14,) gu h-àraidh 'nuair tha Dia a' foillseach-adh dha cùmhnantan ann am mòran do na geallaidhean sin anns am bu mhò bha e cur d'a dhòchas, ro dhuilich fhaotainn; tha e nis' a' mothachadh gur nì-eigin eile gràs agus creid-eamh, 's nach iad idir na nithe a shaoil leis

roimhe so a bha annta. Faodaidh sinn ann an seadh-eigin am facal sin a cho-chur 's an àite so, " Tha 'n Spiorad a' toirt dearbh-shoilleireachd dha mu pheacadh, do bhrìgh nach do chreid e anns a' Mhac," (Eoin. xvi. 9.) Tha geur-mhothachadh air a thoirt dà gu sònraichte mu mhì-chreideamh, tha e nis' a' faicinn eadar-dhealachadh mòr eadar e féin 's na daoine diadhaidh, a shaoil leis roimhe so nach tug barr air féin ann an ni sam bith, ach a mhàin ann am mion fhoirm uaibhreach, fhuathach, neo-fheumail; tha e nis' a' faicinn gu'n robh air a mhealladh, agus air an t-slighe leathain maille ris an t-sluagh a tha dol am mugha; agus mar so leis an t sealladh so air a thruaighe, tha e cromadh sios fo uallaich féin, a shaoil e roi 'n àm so, a bha Criosd a' ghiùlan air a shon; tha e nis' a' gabhail eagail roi' na geallaidhnean, air son nam briathran so 's an leithidean eile, " Ciod do ghnothach ri m' chùmhnant' a ghabhail ann ad bheul?" &c. Salm l. 16.

III. Tha 'n duin' a' fàs cùramach m'a shlàinte, 's a' tòiseachadh air sùim a ghabhail de'n chùis mar an t-aon nì feumail; tha e air a thoirt chum na h-inbhe so maille ri fear-coimhid a phrìosain. " Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gu'n tèarnar mi?" (Gniomh xvi. 30.) 'Se slàint' 'anma an ni a's mò tha cur do dh' iomagain air: se sin an nì bu lugha bha 'na aire roimhe so, ach a nise tha e faighinn buaidh

air, 's cha-n eil mòr-shuim aige do nithibh eile. Do brìgh gu'm beil 'anam ullamh gu dol am mugha, ciod a' bhuannachd a ni e dhà ged a choisneadh e 'n saoghal ma chailleas e 'anam? (Mat. xvi. 26.) Tha cuid ann an so a th' air an cur thuige gu ro mhòr le smuaintibh mu òrdugh neo-chaochlaidheach Dhé chum an cron, 's le eagal bàis neo-chinnteach, a dh' fhaodas an glacadh mu'm faigh iad gnothaichean a thoirt gu crìch; agus tha daoin' eil' ann a tha air an cràdh le smuaintibh, gu'm beil iad ciontach do'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh' anns nach faighear mathanas, agus a tha air an tarruinn air an dòigh so gu staid ro chunnartach, agus Sàtan a' nochdadh dhaibh iomadh coimeas truagh, mu dhaoin' a chur gu brònach crìoch air an beatha féin: ach tha iadsan ann an làmhaibh neach aig am beil dearbh-fhios cionnas a ni e còmhnadh riùsan a tha air am buaireadh. Eabh. ii. 18.

IV. 'Nuair tha duine mar so ann an cunnart tuiteam, tha 'n Dia tròcaireach a' gnàthachadh obair thròcair chum a chumail suas gu sàmhach, dìomhair os n-ìosal: 's a' foillseachadh d'a inntinn gur comasach dha bhi air a shàbhaladh, a' treòrachadh an duine gu cuimhneachadh air dearbhadh làidir mu shaor-ghràs saibhir Dhé, a tha toirt mathanas ann am peacaibh an-trom, mar bha Manases, neach a bha 'na fhear iodhal-aoraidh 's 'na dhuine fuilteach, agus aig an robh comunn ris an diabhol, agus gidheadh

fhuair e mathanas. (2 Eachd. xxxiii. 12, 13,) agus iomadh earran eile do'n Sgriobtur a tha tàirgse gràs agus fàbhar Dhé do gach aon neach a bheir géill do Chriosd, ge b' e nì d' an robh iad ciontach 's an àm a chaidh seachad; air chor 's gu'm beil an duin' air a thoirt a rithist chum na h-inbhe so, " Ciod a nì mi chum gu'n tèarnar mi?" nì tha ciallachadh, gu'm beil e ann am barail gur comasach dha bhi air a shàbhaladh, no cha chuireadh e a cheist. Tha e co-chur an fhacail so no lethid eile ris féin, " Faodaidh e bhith gu'm bi sibh air bhur falach ann an latha féirg' an Tighearna," (Seph. ii. 3.) Cha-n eil e nis' a' faicinn nì sam bith 'g a bhacadh o thròcair ma tha chridhe toileach gabhail ris. Gidheadh faodaidh e bhith nach eil an duine a' toirt fainear, gur h-e an Tighearna Dia tha 'ga chumail suas 's an àm so, ach faodaidh e aithris an déigh so, " Nuair bha chas a' sleamhnachadh, gu 'n do chum tròcair Dhé suas e;" a (Salm xciv. 17, 18,) chì sinn an Salmadair a' labhairt ann an cùis eile. Agus thuirt e 'n déigh sin 'Nuair bha e *mar bhrùid 's mar amadan*, air iomadh, dòigh *gu'n do chùm Dia suas air làimh e.* Salm lxxiii. 22, 23.

V. An deigh dha fhaotainn a mach mar so, gur comasach dha bhi air a thèarnadh, tha obair togradh air a beothachadh anns an anam; ni tha làn-shoilleir o na braithraibh ceudna, " Ciod a nì mi chum gu'n tèarnar mi?" Ach air uairibh tha 'n togradh so air a stiùradh

gu docharach, 'nuair tha e dol a mach air a mhodh so, " Ciod a nì mi chum 's gu'n oibrich mi oibre Dhé ?" (Eoin vi. 28.) Anns an staid so, tha 'n duin' a bha roimhe so ro iomagaineach le geilt-chrith agus cùram mu thimchìoll a shlàinte, toileach a nis' air obair eigin leis féin a dheanamh chum a shaoradh o thruaighe shiorruidh: agus ann an so tha e gu grad a' cur roimhe gu 'n dean e gach nì tha air àithneadh 's gu 'n tréig e gach droch shlighe, (gidheadh, a' dearmad còmhnadh Chriosd iarraidh) 's mar sin tha e tionnsgnadh air rudegin de mhisnich a ghabhail d'a ionnsaidh féin a rithist, a' cur 'fhìreantachd féin air chois, gun bhi strìochdadh do dh' fhìreantachd Chriosd. (Rom. x. 3.) Air an aobhar sin, tha 'n t-Uile-chumhachadh a' toirt ionnsaidh eil' air, a' cur roimhe a staid chaillte ann féin a nochdadh dha, air chor 's gu'm faic e 'm feum anabarrach a tha aig' air an Urras, eadhon air Iosa Criosd; mar rinn Iosa air a phobull, 'nuair a chunnaic e gu'n robh iad cho an-dàna 'nan oidheirp. " Cha-n urrainn duibh séirbheis a dheanamh do'n Tighearna," ars' esan, " oir is Dia ro naomh e, is Dia eudmhor e," &c. (Ios. xxiv. 18, 19.) Tha Dia anns an ionnsaidh so tha e 'toirt air an duine. (1.) Ag aomadh 'na aghaidh nàdur spioradail an lagha; tha 'n àithne teachd le nuadh iarrtas 'na seadh spioradail. (Rom. vii 9.) *Thàinig an lagh,* arsa Pol, 'se sin 'na sheadh spioradail; cha d' fhuair Pòl a shamhail so do shealladh air an lagh riamh roimhe. (2.)

Tha Dia air mhodh ro naomh a' fusgladh nan cuibhreach teann, a leag e air truailleachd an duine, 's cha-n e mhàin gu'm beil e fulang dha oibreachadh agus lionadh 'san leth a stigh, ach a' bagradh gu 'm brùchd e amach anns na buill uile o'n leth a muigh. Mar so tha 'm peacadh a' fàs ro dhàna, a' cur an lagha ann an neo-shùim, 's a' fàs ro pheacach. "Ach air do'n pheacadh fàth a ghlacadh tre 'n àithne, dh' oibrich e annam gach uile ghné an-tograidh. Oir as eugmhais an lagha bha 'm peacadh marbh. Oir bha mise beò as eugmhais an lagha uair-eigin: ach air teachd do'n àithne, dh' ath-bheothaich am peacadh, agus fhuair mise bàs. An d' rinneadh an nì sin a tha math, 'na bhàs dòmhsa? Nar leigeadh Dia. Ach am peacadh chum gu 'm faicte gur peacadh e, ag oibreach-adh bàis annam-sa leis an nì sin a ta math; chum tre 'n àithne gu'm fàsadh am peacadh ro pheacach." (Rom. vii. 8—13.)—(3.) Tha Dia 's an àm so a' nochdadh tuille do'n duine na nochd e riamh roimhe dha, neo-ghlaine 'fhìreantachd, agus a' ghaoid a tha anns na nithibh a's fearr tha aige. Tha na nithe sin a' marbhadh an duine, 's tha e faighinn a' bhàis 'na bharail féin, (Rom. vii. 9,) 's tha e call an dòchais a bha aige ri còmhnadh ann féin, mur tig e á àit' eile.

VI. An sin, an-déigh d'a smuaintibh a bhi ro iomarcach, 's tric leis an duine chur roimhe dol do dh' àit eigin dìomhair; tha toil aig' a bhi 'na aonar, cha-n urrainn e cuid-

eachd agus còmpanas a ghleidheadh mar b' àbhaist da, coltach riù-san tha ann am baile air a chuartachadh le naimhdibh mì-runach, 'nuair tha iad a' mothachadh gur h-éigin daibh strìochdadh, bithidh iad ro dheònach air tighinn an ceann-còrdaidh ris na nàimhdean chum cùmhnantan matha sam bith a ghabhail uatha, tha iad air ball a' dol chum comhairle, chum's gu 'n cuir iad an comhairle r'a chéile 's gu'n sònraich iad ciod a nì iad. Air an dòigh cheudna tha 'n duin' a' triall an uaigneas chum 's gu'm faigh e cothrom air labhairt ris féin mu thimchioll an nì so mu'm beil e fo mhòr iomagain. Mar so tha Dia a' treòrachadh do 'n fhàsach, chum 's gu'n labhair e ris a' chride. (Hos. ii. 14.) 'Nuair tha'n duine air dol an uaigneas, tha smuaintibh a chridhe a bha sgaoilt' an toiseach na h-oibreach, a' dùmhlachadh ni's soilleir' a stigh ann an so. Agus bheir sinn na smuaintean sin chum na riaghailt so a leanas. (1.) Tha 'n duin' a' beachd-smuainteachadh air amaideachd neo-bhuadhar féin, le bhi giùlan arm an aghaidh Dhé; agus tha smuaintean cudthromach aige mu thimchioll a ghiùlain 's an àm a chaidh seachad, le rughadh gruaidhe, 's le féin-fhuath. "An sin cuimhnichidh sibh air bhur droch shlighe féin agus 'ur deanadais nach robh math, agus fuathaichidh sibh sibh-féin," (Esec. xxxvi. 31,) coltach ri Salm li. 3, "Tha pheacadh do ghna 'na fhianais." (2.) Tha e 'n sin a' cùimhneachadh air cho lion cothrom prìseil air géill a thoirt

do Dhia, a mhì-bhuilich e gu maslach ; agus tha a spiorad an cunnart fàilneachadh le bhi cuimhneachadh air na nithibh sin, mar tha e air a ràdh ann an cùis eile. " Na nithe sin a's cuimhne leam agus tha mi dòrtadh amach m' anama leam féin.—C'arson a tha thu air do leagadh sìos, O m' anam ? agus c'arson a tha thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhiom ? Earb thusa á Dia; Leagadh sìos m' anam an taobh a stigh dhiom." (Salm xlii. 4—6.)—(3.) Tha e nis' a' smuainteachadh air ioma Chriosdaidh air an d'rinn e fanaid agus tàir 'na chrìdhe, a' baralachadh aige féin gu'm beil iadsan sona, air dhaibh an roghainn a's fearr a thogail ; tha e smuainteachadh air staid na muinntir a ta feitheamh air Criosd, mar bha Ban-righ Shéba ag ràdh mu 'shéirbheisich Sholaimh. " Is sona iad so do shéirbheisich," ars' ise, " a sheasas a' t-fhianais an còmhnaidh, a'g éisdeachd ri d'ghliocas." (1 Righ. x. 8.) " 'S beannaicht' iadsan a tha na'n còmhnuidh a'd' thigh-sa, &c." (Salm lxxxiv. 4.) Bu mhiann leis a bhi 'na aon de'n mhuinntir a's suaraich' a bhuineas do Dhia, mar tha'm mac strùidheil ag ràdh, bu mhiannach leis a bhi mar aon do luchd-tuarasdail 'athar, (Luc. xv. 17, 19.)—(4.) An sin tha e cuimhneachadh an deagh chliù a chaidh amach mu thimchioll Dhé, a réir na fianais sin, (Ion. iv. 2,) bha fios aig an fhàidh gu'n robh e 'na Dhia gràsmhor agus tròcaireach, mall chum féirge, agus saibhir, pailt ann an gràs, &c. Tha saor gheallaidhean

mòra agus tairgse nan gràs a' teachd a stigh ann an so, 's na h-oibribh glòrmhor a chaidh a' chur an gniomh air gach seòrsa pheacach, a réir cliù Dhé 'san Sgriobtur. (5.) Tha e a' breithneachadh ris féin, c' arson a choigil Dia mi cho fad'? agus ciod uime fhuair mi a leithid so do shealladh air mo pheacadh? 's c' arson a chùm e suas mi gu ruig an uair so, gun mi chur làimhe annam féin, ann an slighe-eigin neo-shona a' roghnachadh dhomh féin chum dol as an iomagain fo'n robh mi? 's c' arson a rinn e 'n caochladh mòr so orm? Faodaidh e bhith gu'm beil 'na rùn, math a dheanamh dhomh fhathasd: O na'm b'e sin toil Dé, b' fhearr leam gu'm biodh a' chùis mar sin! Ged nach eil na smuaintean sin uil' ann an obair ullachaidh gach aon neach, gidheadh tha iad aig mòran, agus ro choltach far am beil iad.

VII. An déigh nan smuaintean sin uile, tha'n duine cur roimhe ùrnaigh a dheanamh air mhodh a's dùrachdaiche na rinn e riamh roimhe, 's gu 'n toir e ionnsaidh theann air cùmhnant' a dheanamh ri Dia; tha e faicinn, nach urrainn e bhi ann an staid ni's miosa na tha e; oir ma bhuanaicheas e mar sin bàsaichidh e, mar thuirt na lobhair. (2 Rìgh vii. 3. 4.) Tha e toirt fainear leis a mhac strùidheil a bha air a ro chlaoidh le acras, gu'm beil aran ni's leòir agus r'a sheachnadh ann an tigh an Athar, ged a tha esan a' bàsachadh le gòrta: Mar so tha e dol a dh' ionnsaidh Dhé, mar rinn am

mac strùidheil, oir cha n eil fios aige ciod tuill' a ni e r'a staid. Agus faodaidh e bhith gu'm beil e meòraich 'na inntinn féin, ciod a labhras e, mar bha 'm mac strùdheil, "Eiridh mi, agus théid mi dh' ionnsaidh m' athar, agus their mi ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais agus a' d' làthair-se. Agus cha-n airidh mi tuilleadh gu 'n goirte do mhac-sa dhiom : dean mi mar aon do d' luchd-tuarasd-ail. Agus dh' éirich e agus chaidh e dh'ionns-aidh 'athar. Agus thubhairt am mac ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a' d' làthair-sa, agus cha-n airidh mi tuilleadh gu'n goirte do mhac dhiom." Luc. xv. 18—21

Agus a nise, 'nuair tha e teachd an làthair Dhé ni's follaisiche na thàinig e riamh roimhe ; (1.) Tha e tòiseachadh mar rinn an Cìs-mhaor fad' air astar, (Luc. xviii. 13,) le làn aidmheil 's le féin-dhìteadh, ni tha e deanamh gu ro phailt, mar a chì sinn, "Pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a' d' làthair-sa. Agus cha-n airidh mi tuilleadh, &c." (Luc. xv. 21.)—(2.) Tha nis' a smuaintean a' tionnsgnadh mu thimchioll éisdeachd ùrnaigh, nì nach bu ghnà leis a chur ach ro bheag an teagamh ; tha e tuigsinn ciod tha briathran sin 'nan naomh, mu thimchioll an ùrnaigh éisdeachd, a' ciallachadh. (3.) Tha e ro chomharraichte anns an achanaich so, gu'm beil mòran de chainnt neo-iomlan ann, coltach ri Salm. vi. 3, "Ach thusa O

Thighearna, cia fhad?" air a chur an céill le osnaibh do-labhairt, (Rom. viii. 26,) agus le amharc gu ro thogarrach suas ri ionad còmhnaidh an Uile-chumhachdaich, 's leis a sin a' labhairt ni's mò na's comasach a chur an céill le cainnt. (4.) 'S tric le rudeigin de stad, agus mar gu'm b' ann, neo-bhunailteachd, a bhi 'sa chùis; tha'n duin' air uairibh a' labhairt ris an nàmhaid, air uairibh r'a chridhe féin, 's air uairibh eile ri sluagh an domhain, mar rinn Daibhidh ann an cùisibh eile, "Chaidh crìoch air sgrios an nàmhaid am feasd; leag thu sìos *am* bailte mòra: théid as d' an cuimhne maille riu féin." (Salm ix. 6,) "C'arson a tha thu air do leagadh sìos, O m' anam? agus c' arson a tha thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhiom? earb thusa á Dia; oir fathast molaidh mise e, slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia." (Salm xlii. 5.) "A chlann nan daoine, cia fhad *a thionndaidheas sibh* mo ghlòir a chum nàire?" (Salm iv. 2.)—(5.) Tha e soilleir ann an so, gu'm bi 'n duine air uairibh 'na stad gu tosdach, chum cagaraich eigin neo-shoilleir de dh' fhuaim ăit a tha dealradh air an inntinn, a' chluinntinn, no sgeul eigin ann am briathraibh neo-iomlan do 'n Sgriobtur, agus a's math a dh' fhaoite gur gann a tha e mothachadh gur h-ann do'n Sgriobtur a tha e, no co-dhiù thàinig e bho Dhia no bho Shàtan chum a mhealladh: gidheadh chuir e so roimhe, gu'n éisd e mhàin ris an ni a labhras an Tighearna Dia, mar tha 'n Salmadair ag

ràdh (Salm lxxxv. 8.)—6. Tha geallaidhean a's soilleire a' teachd gu cùimhn' an duine, air an beil e 'g oidheirpeachadh greim a dheanamh, ach tha e air a chumail air ais le cunnuilean, mar tha Daibhidh a' labhairt ann an cùis eile, "Tha thusa naomh; ach is cnuimh mise." (Salm xxii. 3, 6.) Tha e nise mu thimchioll briseadh na fàire aig an duine, ro dhlù do bhi làn-shoilleir, agus mosglaidh creideamh combluath 'sa phàirticheas Dia am fuaim tha aoibhneach ăit. (Sam lxxxix. 15.) 'Se so suim a' cho-cheangail, a dh' fhaodar a chur sìos gu h-aith-ghearr anns na briathraibh so. "'Se Iosa Criosd mo mhac gràdhach anns am beil mo mhòr-thlachd; éisdibh-se ris."—Cha-n eil e 'n comas duinn labhairt ni's faide mu ghnàthach-adh duine, mar obair roi-ullachaidh oir tha tuilleadh 's sin anns na nithibh a leanas. Gidh-eadh chum 's gu 'm biodh an gnàthachadh iomlan, labhraidh sinn ann an so, an déigh nan nithe sin uile gu 'm faod e bhith, gu'n iomchair Dia, an déigh ioma freagradh do sheòrsachan eug-samhail, fuaim a' choimh-cheangail féin a stigh do'n chridhe, agus gu 'n aom e 'n cridhe chum gabhail ris; agus tha Dia mar so a' tarruinn duin' a dh' ionnsaidh Chriosd, (Eoin vi. 44,) 's a' dealbh a cridhe a mach fa chomhair, air chor 's nach faod e fàilneachadh anns a' chùis; oir a nise tha'n cridhe 'am fad 's 'an leud, freag-arrach fa chomhair Chriosd, air chor 's nach urrainn ni's lugh' a shàsachadh 's nach iarr

e tuilleadh mar tha Daibhidh ag ràdh, (Salm lxxiii. 25,) " Cò *th'* agam anns na nèamhaibh *ach thusa?* agus an coimeas riut cha-n eil neach air thalamh air am beil mo dhéidh." Tha 'n t-anam a nis' a' cur roimhe bàsachadh, ma dh' iarras Dia air e, ged nach eil e fhathast ach aig a dhorus, agus aghaidh d' a ionnsaidh.

Tharruinn sinn an obair roi-ullachaidh so gu rudeigin do dh' fhad, gun a bhi ceangal aon neach r'a leithid so do dh' obair ullachaidh mar chaidh a soilleireachadh ann an so ; ach a mhàin tha sinn ag ràdh, gu'm beil Dia a' buntainn mar so ri cuid eigin ; agus far am beil e toirt na h-uiread dhearbh-shoilleireachd do dhuine air a pheacadh, air a thruaillidheachd, 's cho neo-chomasach 's a tha e ann féin air nì math sam bith a dheanamh, 's a' toirt air mòr-chùram a ghabhail d' a shlàinte shior-ruidh, mar an t-aon nì feumail : 's ga chur gu obair ann an gnàthachadh nam meadhonan a dh' òrduich Dia chum cobhair 'an àm feuma ; tha mi 'g ràdh, nach tric a gheibhear a mach gu 'n tig a leithid so do dh' obair goirid air crìch mhaith agus ghràsmhoir. Gu'm brosnaicheadh Dia daoine chum a' chùis a mhion-rannsachadh le mòr-dhùrachd, agus neart agus gràs iarraidh air Triath na beatha chum an obair a chomh-lionadh.

## CAIB. VI.

*An t-eadar-dhealachadh a tha eadar a' cheud obair lagha sin aig am beil crìoch ghràsmhor, agus geur-mhothachadh chealgairean.*

*Cunn.* Tha gluasad mòr cogais, agus geur-mhothachadh mu thimchioll peacaidh aig cealgairean 's aig daoine neo-dhearbhta mi-dhiadhaidh, 'g an cur gu obair air uairibh; agus tha amharus agam nach eil anns a' cheud obair-lagh a bha riamh agams', ach leithid eil na h-oibreach a th' aig a' mhuinntir sin

*Freag.* Bhiodh e ro dhuilich an t-eadar-dhealachadh cinnteach tha eadar a' cheud obair-ullachaidh th' anns a' mhuinntir sin anns am beil Criosd air a dhealbh an déigh làimhe, agus gluasad an lagha, tha air uairibh anns na daoine an-diadhaidh a nochdadh; mur biodh crìoch eigin ghràsmhor aig geur-mhothachadh 's aig dùsgadh cogais luchd-muinntir an Dé bheò, agus comharran eile mu'n labhair sinn an déigh so, bhiodh e deacair r'a chur an céill aon eadar-dhealachadh soilleir eadar an dà chuid ann an gluasad an lagha. Gidheadh mar fhreagradh do 'n chunnuil, nochdaidh mi nitheigin nach tric a gheibhear ann an gluasad nan aingidh, 's a tha ro ghnàthaicht' anns an obair lagha sin aig am beil crìoch ghràsmhor.

I. Cha-n eil geur-mhothachadh chealgairean agus dhaoine neo-dhearbhta, mar is tric ach as leth beagan de pheacannan ro an-trom uabhasach. Cha-n eil Saul ag aideachadh ach geurleanmhuinn Dhaibhidh, agus tha sinn a' faicinn gu 'n robh e ciontach do dh' iomadh peacadh a bharr air sin, (1 Sam. xxvi. 21, xxviii. 7, 8.) Cha-n eil Iudas ag aideachadh ach a mhàin fuil neo-chiontach a bhrath. (Mat. xxvii. 4) Ach 's tric leis na geur-mhothachaibh sin leis am beil Dia ag ullachadh a shlighe féin anns an anam, gun iad a stad le cuideigin de na peacaibh aideachadh, ged tha iad a' tòiseachadh aig peacaibh ro an-trom gràineil; ach tha 'n duin' air a threòrachadh air aghaidh gu iomadh ceannairc an aghaidh an lagha fhaicinn, agus "uilc gun àireamh 'g a chuartachadh," mar thuirt Daibhidh, 'nuair a fhuair e sealladh air a pheacadh: (Salm xl. 12,) agus mar an ceudna, cha n eil an làn gheur-mhothachadh sin coitcheann mar a chluinneas sinn daoine gun tuigse gu minig ag ràdh, "gu'm beil iad a' peacachadh anns na h-uile nithe;" ach tha e sònraicht' agus iriosal mar labhair Pòl uime féin an déigh làimhe; cha-n e mhàin gu 'm b' esan "am peacach bu mhò," ach bha e gu sònraichte 'na "fhear labhairt thoibheum, 's 'na fhear geur-leanmhuinn." 1 Tim. i. 13.

II. Cha tric a ruigeas geur-mhothachadh chealgairean an truailleachd, agus corp a' bhàis sin, a tha tàrmachadh fuath do'n ni tha math,

agus dian-thogradh chum an ni tha olc. 'S minig a chì sinn 'nuair tha cealgairean a' labhairt umpa féin 's an Sgriobtur, gur h-ann le ard-bharail, agus le nitheigin do dh' fhéin-spéis mu'n timchioll féin a tha iad a' labhairt, araon a thaobh an saors' o thruailleachd, (Eoin ix. 34;) tha na Pharaisich ag ràdh ris an duine bhochd, "Rugadh thusa uile ann am peacaibh, agus am beil thu g'ar teagasg-ne?" mar nach biodh iad féin cho truaillidh a thaobh nàduir ris-san; tha iad a' labhairt mu pheacannan mòra, mar rinn Hasael, "An cù do sheirbhiseach gu 'n deanadh e an ni mòr so?"(2 Rìgh. viii. 13.) Agus mar an ceudna 'nan gabhail dleasnais os-làimh, mar thuirt an Sgrìobhaich,—"A mhaighistir, leanaidh mise thu, ge b'e taobh a théid thu." (Mat viii. 19,) Faic cionnas a tha'm pobull ag ràdh, (Ier. xlii. 2—6,) tha iad a' gabhail os-làimh gu 'n dean iad gach ni a dh' àithneas an Tighearna Dia dhaibh: air chòr 's gu'm beil iad fathasd anns gach cùis, a' cur am fìreantachd féin air chois, gun a bhi strìochdta do dh' fhìreantachd Dhé, (Rom. x. 3.) Ach faodaidh mi ràdh nach e geur-mhothachadh agus gnà-obair mu thimchioll truailleachd, agus corp a' bhàis sin, a tha claonadh chum uilc, agus a' fàgail neo-thogarrachd a chum math, an earrann a's lugha de'n obair far am beil Dia ag ullachadh a shlighe féin. 'S gnà leo iad féin a mheas 'nan daoine ro thruagh a thaobh lìonmhorachd a' pheacaidh, 's tha e 'na spàirn

ro chruaidh orra fhaotainn a mach cionnas a bhitheas iad air an saoradh uaithe, mar tha Pòl a' labhairt 'nuair tha e fo ghnà-obair mu'n chùis sin an déigh làimhe, "Och is duine truagh mi! cò a shaoras mi o chorp a' bhàis so?" Rom. vii. 24.

III. Gheibhear a mach gu tric, nach eil geur-mhothachadh chealgairean an dara cuid cho ro dhùrachadh, 's nach cuir ghnothach éigin eil' as an aire iad mu'm faigh iad toil-inntinn na suaimhneas d' an taobh; mar thachair do Chain, a chaidh 's a thog baile, 's cha-n eil sinn a' cluinntinn a bheag tuilleadh mu thimchioll a gheur-mhothachaidh. (Gen. iv.) Dh' fhalbh Felics gu àm a b' iomchaidh, 's cha-n eil sinn a' cluinntinn luaidh air a chriothnachadh ni's mò. (Gniomh. xxiv. 25.) No ma tha 'n obair sin a' fàs ro dhùrachdach, an sin tha e dol gu anabharr air an taobh eile, 's a' tuiteam ann an eu-dòchas gun dùil ri tròcair, no ri slighe chum dol as o'n chunnart anns am beil e 'ga fhaicinn féin. Air a' mhodh so tha sinn a' faicinn gu'n robh Iudas ro dhùrachdach 'na gheur-mhothachadh, gidheadh dh' fhàs e eu-dòchasach agus chroch se e-féin. (Mat. xxvii. 4, 5.) Ach far am beil Dia ag ullachadh a shlighe féin, tha'n obair a' fàs cho dùrachdach, 's nach faodar an duine chur 'na thàmh gus am faigh e rudeigin do thoileachadh; agus gidheadh fo 'n ro dhùrachd so féin tha e feitheamh ri furtachd fhaighinn o Dhia tre Chriosd:

tha so soilleir o chainnt fear-coimhid a phrìosain "Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gu têarnar mi." (Gniomh. xvi. 30.) Tha 'n geur rannsachadh dùrachdach so mu chobhair fhaotainn, 'na nì ro chomharraichte anns an obair ullachaidh a threòraicheas duin' a dh' ionnsaidh Chriosd, ard léigh an anma. Gidheadh cha-n eil sinn ag iarraidh gu'n earbadh neach sam bith a staid gu h-iomlan ris na nithe sin, do bhrìgh gu'n do dh-òrduich Dia eadardhealachadh soilleir eadar na daoine diadhaidh 's na daoine mi-dhiadhaidh.

*Cunn.* Tha gnà-eagal orm nach tug Dia na h-uiread sheallaidh dhomh air mo pheacaibh 's air mo thruaighe 's a tha e toirt do mhòran a tha e 'gairm gu h-éifeachdach, gu h-àraidh do m' leithid-sa do pheacach ro mhòr.

*Freag.* Tha e ro fhìor gu'm beil an Tighearna Dia a' nochdadh do chuid do dhaoine seallaidhnean ro mhòr d' am peacadh 's d' an truaighe, agus tha iad leis a sin air an cur fo mhòr eagal roi 'n lagh: ach do bhrìgh nach eil gach uile neach air an toirt dlù do Dhia leis an obair-lagh ullachaidh sin air mhodh mothachail, mar a nochd sinn roimhe: mar sin tha eadhon a' mhuinntir ris am buinear air an dòigh sin leis an obair-lagha, gnàthaichte ri oibreachadh fa-leth, agus eugsamhail a thaobh tomhas an eagail, agus buannachadh na h-oibreach sin. Tha obair dhian, neo-mhaireannach aig fear-coimhid a' phrìosain; tha aig Pòl obair a mhair trì làith-

ean; agus tha daoin' eil' air an cumail fo dhaorsa ré am beatha, tre eagail a' bhàis, (Eabh. ii. 15,) air chor 's nach faod sinn an Tighearn a chumail ri aon dòigh oibreachaidh ann an so. 'S e 'n nì àraidh ris am beil sinn gu amharc anns na dùsgaibh agus anns na geur-mhothachaibh sin a tha 'n lagh a' toirt duinn mu pheacadh agus mu thruaighe, ma tha Dia a' ruigheachd nan crìoch sin annainn, air son am beil na dùsgaidhean agus na geur-mhothachaidhean sin gu tric air an cur a steach do'n anam; 's ma ràinig na nithe sin air an rùn, tha 'n sin ni's leòir, 's cha ruig sinn a leas a bhi fo iomaguin mu thimchioll obair-ullachaidh sam bith tuilleadh. A nise tha ceithir aobhair air son am beil Dia a' buntuinn gu minig ri peacaich, le eagal an lagha, 's leis a mhosgladh coguis sin.

*Air tùs* tha 'n Tighearn' a' nochdadh sealladh do pheacadh agus do thruaighe dhaoine dhaibh, chum an cur o bhi deanamh bun no earbs' ás am fìreantachd féin, agus ás an ard-bharail a th' aca mu'n thimchioll. Tha daoin' a thaobh nàduir a' toirt caidreamh do smuaintibh àrda mu 'n timchioll féin, 's tha mòr thogradh aca a dh' ionnsaidh cùmhnanta nan gniomh: Tha Dia air an aobhar sin a' nochdadh dhaibh na h-uiread do 'm peacadh 's do 'n truailleachd, eadhon anns na nithe a's fearr a th' aca, air chor 's gu'm beil iad a' toirt fuath dhaibh féin, 'sa' call an dòchais mu chobhair air bith annta féin chum furtachd orra an àm feuma: ionnas

gu'm beil iad air an co-éigneachadh chum am fìreantachd féin agus cùmhnanta nan gnìomh a thréigsinn, agus tèarmann iarraidh ann an ionad éigin eile, (Eabh. vi. 18.) Tha iad a' fàs marbh dhaibh féin 's do'n lagh a thaobh fìreanachaidh. (Rom. vii. 4.) An sin cha-n eil tuille muinighin aca 's an fheòil. (Phil. iii. 3.) Tha so air a chiallachadh ann an tairgse Chriosd, a' teachd a dh' iarraidh 's a shàbhaladh nan daoine bha caillte, (Luc xix. 10,) agus chum a bhi 'na léigh dhaibh-san a tha euslan, Mat. ix. 12.

'S e 'n *dara* aobhar mòr, Iosa Criosd a mholadh do dh' anmaibh dhaoine os-ceann gach ni eile, chum 's gu 'n tuit iad ann an trom-ghaol air 's gu'n teich iad gu luath a dh' ionnsaidh an ionmhais agus na seuda luachmhoire sin, a tha mhàin comasach air duine dheanamh làn-shaibhir, (Mat xiii. 44, 46,) agus le so a dheanamh gu 'm bi iad freagarrach do rùn an Tighearna ann an dealbh an t-soisgeil, a tha foillseachadh a shaor ghràis tre Iosa Criosd ann an slàinte dhaoine. 'Se sealladh a thoirt do dhuin' air a thruaighe féin 's air a staid bhrònaich a thaobh nàduir, an aon dòigh chum meas àrd urramach a bhi aige air Slànaighear nam buadh, a tha mhàin comasach air a leithid sin do chreutair truagh a shaoradh o chuing a' pheacaidh, agus o 'n staid chunnartaich anns am beil e. Ni h-e mhàin gu'm beil e 'g aomadh duine gu mòr-mheas a

bhi aig' air Criosd, ach mar an ceudna air gach nì a bhuineas do shlighe na slàinte, mar tha gràs, an nuadh cho-cheangal, creideamh, &c., agus ni e ro chùramach e chum a nithe prìseil no a Sgriòbturan òir a chruinneachadh r'a chéile chum a chòir air na nithibh sin a dheanamh cinnteach.

'S 'n *treas* crìoch àraid, daoine fhuadach 's an cumail o bhi cur peacaidh an gniomh, 's a thoirt orra cùl a chur ris gach an-diadhachd, agus aontachadh chum am muineal a chur fa chuing Chriosd gu h-iomlan. Tha Dia le mothachadh a thoirt do dhaoine air am peacadh a' lasadh nitheigin 'n an cridhe a tha 'na shàmhla ann an càil air ifrinn, mar mheadhon ullamh gu'n cur fo gheilt o sin a mach, le fios a bhi aca cia searbh do-ghiùlain an ni dealachadh ri Dia, (Ier. ii. 19.) Mar so chì sinn fois agus tàmh le mòr-shuaimhneas air a thairgse do 'n mhuinntir a tha sgìth, fann, air chùmhnant 's gu'n gabh iad orra cuing Chriosd, "Gabhaibh mo chuing oirbh, agus fòghlumaibh uam, oir a ta mise macanta agus iriosal an cridhe; agus gheibh sibh fois do bhur n-anmaibh." (Mat. xi. 29.) Agus tha Dia a' tairgse gabhail ri daoine, mar an Dia 's mar an Athair, air chùmhnant nach toir iad caidreamh shìothchail do Bhelial, "Ciod e caidreamh na fìreantachd ri neo-fhìreantachd? agus ciod e comunn an t-soluis ris an dorchadas? Agus ciod an réite a ta aig Criosd ri Belial? Uime sin thigibh a mach ás am meadh-

on, agus dealaichibh *riu*, tha 'n Tighearn ag ràdh, agus na beanaibh ris an ni neoghlan; agus gabhaidh mise a'm ionnsaidh sibh, agus bithidh mi a'm Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'n'ur mic agus 'n'ur nigheanaibh dhomhsa, tha an Tighearn uile-chumhachdach ag ràdh." 2 Cor. vi. 14, 15, 17, 18.

'S e'n *ceathramh* crìoch mhòr, daoine oibreachadh suas chum ùmhlachd thaingeil fhoighidnich do dh' uilethoil a Mhaighistir. 'S earrann shònraichte do dh' obair an nì so. "A chum gu 'n cùimhnich thu, agus gu'm bi nàir' ort, agus nach fhosgail thu do bheul gu bràth ni 's mò, do bhrìgh do nàire, 'nuair a bhios mise réidh riut air son gach uile ni a rinn thu, deir an Tighearn Iehobhah." (Esec. xvi. 63.) Fàgaidh sealladh air a thruailleachd 's air a thoillteannas féin duine 'na thosd, agus bheir e air a làmh a chur air a bheul, ge b'e nì ni Dia air "Bha mi a' m' thosd, cha d' fhosgail mi mo bheul, a chionn gur tusa a rinn e." (Salm xxxix. 9.) "O nach d' rinn thusa ar Dia peanas oirnn a réir ar droch thoillteanais." (Esra ix. 13.) "Giùlainidh mi corraich an Tighearna, a chionn gu'n do pheacaich mi 'na aghaidh." (Mic. vii. 9.) Cha-n eil suim aige ciod tha Dia a' deanamh air, na cia mar bhuineas e ris, ma shaoras se e o 'n fhéirg a tha ri teachd. Tha tròcair sam bith 'na shochair mhòr leis an duine a fhuair a leithid sin do shealladh air féin; tha e ni's lugha na 'n tròcair a's lugha. 'S e beatha aon

spruidhleach a thuiteas o bhòrd a Mhaighistir, (Mat. xv. 27.) Tha e 'ga mheas 'na thròcair mhòr nach eil e air a chaitheamh ás, (Tuir. iii. 22.) 'Se so an ni a tha gu h-iongantach a' fàgail pobull bochd trioblaideach Dhé cho tosdach fo 'n trioblaid, agus cho toilichte le'n crannchur; 's ann a tha iad a' meas gu'm beil esan a' toilltinn ifrinn na dòrainn, a tha gabhail gu h-olc aon ni tha Dia a' deanamh air, o'n a thug e mathanas da 'na uile pheacaibh.

Mar sin mata, chum a chunnuil a shàsachadh, tha mi 'g ràdh ma dh' fhògair an Tighearn' thu o earbs a' dheanamh á t'fhìreantachd no á d' neart féin, agus ma mhol e Criosd do d' chridhe os-ceann gach nì agus neach eile; 's ma thug e 'na neart féin ort a chur romhad cogadh an aghaidh gach peacadh air am beil thu fiosrach; 's gu'm beil thu ann an tomhas mar leanabh air dol o'n chìch, làn-toilichte leis na rinn e as do leth, a' miannachadh do làmh a chur air do bheul air mhodh taingeil; an sin 's leòir na th' agad do ghéur-mhothachadh air peacadh agus air truaighe, agus t-obair roi-ullachaidh ciod air bith i, 's cha chòir dhut tuilleadh teagamh a chur mu thimchioll na cùise: ach a mhàin gabh comhairle gu dìchioll a dheanamh air nuadh-fhoillseachadh agus barrachd mothachaidh fhaotainn gach aon là air do staid chaillte 's air t'fheum anabarrach air Iosa Criosd an Slànaighear, a thaobh do pheacaibh dìomhair agus follaiseach, sean agus nuadh

gin' agus gnìomha ; agus mar an ceudna chum nuadh chòmhnadh fhaicinn ann an Criosd, neach a tha 'na Shagart gu siorruidh chum eadar-ghuidhe a dheanamh ; 's a chum obair na naomhachd agus na foighidinn le taingealachd ath-nuadhachadh 's ath-bheothachadh gu tric : oir 's éigin do nitheigin de'n obair sin a tha 'ga t' irisleachadh féin, 's ag àrdachadh Chriosd, 's a tha co-fhreagradh d' a thoil, do stiùradh ré fad do bheatha 's an t-saoghal.

---

## CAIB. VII.

*Mu Chreideamh.*

THA sinn a nis' a' teachd chum labhairt mu thimchioll chomharran ni's soilleire agus ni's cinntiche, leis am faod daoine an staid ghràsmhor 's an còir air Criosd aithneachadh. 'S e cheud nì leis am faod daoine an staid ghràsmhor a thuigsinn, ma tha iad a' gabhail ri Criosd mar a tha e air a thairgse gu saor anns an t-soisgeul. 'S e so creidsinn no creideamh, nì is e cùmhnant' a cho'-cheangail, "Is ann o chreidimh a ta 'n *oighreachd*, &c." (Rom. iv. 16.) "Creid anns an Tighearna Iosa Criosd, agus tèarnar thu féin, agus do thigh." (Gniomh. xvi. 31.) A nise ged tha ann am briathraibh soilleir, còir tre chreideamh duilich a chòmh-

dachadh, ni is e dìreach ar còir féin ann ; gidheadh 'nuair tha 'n cridhe a' gabhail ri Iosa Criosd, tha e cho soilleir so-mhothachail ann féin, 's gu'm faod sinn a' chur 'an àireamh nan comharran air staid ghràsmhor : 's ma dhearbhas duin' a' chùis so, eadhon gu'm beil e creidsinn ann an Iosa Criosd, tha e leis a sin a' dearbhadh gu'm beil còir ro chinnteach neomhearachdach aig' ann.

Tha mòran dhaoine a' gabhail eagail gu minig roi 'n chomharradh so, air son aon de na trì nithibh so a leanas.

I. Tha cuid do dhaoine am barail gu'm beil creideamh 'na dhìomhaireachd ro mhòr, duilich ruigheachd air. Ris a' mhuinntir sin tha mi 'g ràdh, na bithibh ann am mearachd, oir cha-n eil creideamh cho spàirneil 's a tha mòran a' saoilsinn: tha mi 'g aideachadh gur e tiodhlaicean Dhé fìor chreideamh anns an tomhas a's lugha, agus gu'm beil e os ceann cumhachd fala agus feòla: oir 's éigin do Dhia daoin' a tharruinn a dh' ionnsaidh Chriosd, "Cha-n urrainn neach air bith teachd a m' ionnsaidhsa, mur tarruinn an t-Athair a chuir uaithe mise e." (Eoin vi. 44.) "Thugadh dhuibhse as leth Chriosd, creidsinn ann." (Philip. i. 29.) Gidheadh bu dimeas air Criosd, 's air gach ni a rinn e, a ràdh gu'm beil e ea-comasach ruigheachd air ; mar a chì sinn. "Ach mar so a ta 'n fhìreantachd a ta bho chreidimh ag ràdh, Na abair ann do chridhe, Cò théid suas air

néamh? [sin r'a ràdh, a thoirt Chriosd a nuas ;] No cò théid sios do 'n doimhne? [sin r'a ràdh, a thoirt Chriosd a rithist o na mairbh :] Ach ciod a tha i ag ràdh? Tha 'm facal am fagus dut, ann do bheul, agus ann do chridhe; 'se sin facal a chreideimh 'a tha sinne a' searmonachadh, ma dh' aidicheas tu le d' bheul an Tighearn Iosa, agus ma chreideas tu ann do chridhe, gu'n do thog Dia o na mairbh e, gu'n saorar thu. Oir is ann leis a' chridhe a' chreidear chum fìreantachd, agus leis a' bheul a dh' aidichear chum slàinte. Oir a ta an Sgriobtur ag ràdh, Ge b'e neach a chreideas ann-san, cha nàraichear e. (Rom. x. 6, 11.) Bhiodh na h-uiread mu'n chùis a réir an Sgriobtuir sin, 's a' ràdh, cha tàinig Criosd a nuas o nèamh, cha d' éirich e o na mairbh, 's cha mhò chaidh e suas gu nèamh le buaidh-chaithream. Tha mi 'g ràdh gu'n d' rinn e'n t-slighe gu rìoghachd na glòire ro fhurasd' imeachd innte; agus rinn e creidimh, ni is e an cùmhnant a tha air iarraidh air ar taobh-ne, ni's usa na tha daoin 'am barail. Chum 's gur feairrd' a thuigear a' chùis so, thugaibh fainear nach e'n creideamh a dh' fhìreanaicheas a chreidsinn gu'm beil mi air mo thaghadh, no gu'm beil gràdh aig Dia orm, no gu'n do bhàsaich Criosd air mo shon, no a leithid sin; tha gun amharus na nithe sin ro chruaidh ruigheachd orra, agus ann an tùs tionnsgnaidh cha mhòr nach neo-chomasach do'n aiteam sin a tha dùrachdach, am buannachd; 'nuair tha

ana-creidich an staid nàduir, agus cealgairean meallt' a' mothachadh ro bheag spàirn 'na ràdh, gu'm beil na nithe sin uil' aca féin: Tha mi 'g ràdh, nach iad aon do na nithe chaidh ainmeachadh an creideamh fìor a dh' fhìreanaicheas: ni mò a mhàin is e aon bhriathar a chaidh a sgrìobhadh, a chreidsinn, no air am faodar smuainteachadh. Tha mi 'g aideachadh gu'm beil esan a tha creidsinn ann an Iosa Criosd, a' creidsinn n'a labhair Dia mu thimchioll staid pheacach thruagh duin' a thaobh nàduir, agus tha e creidsinn gu'm beil so fìor, "Gu'm beil beatha anns a' Mhac, a bha air a chur gu bàs, agus a dh' éirich a rithist o na mairbh, &c." Ach cha-n eil a h-aon diù sin, no idir an iomadh samhail do dhearbh fhìrinn a' chreidsinn, a' soilleireachadh a mach a' chreidimh a dh' fhìreanaicheas, no an creideamh sin ann am mac Dhé, a th' air a labhairt 's an Sgriobtur; oir na'm b' e sin a' chùis, cha bhiodh ann ach gniomh na tuigse 'mhàin: ach 'se 'n creideamh fìor a dh' fhìreanaicheas, a tha sin 'san àm so ag iarraidh, mar dheagh chomharradh air còir ann an Criosd, gnìomh no obair àraid a' chridhe agus na toile; air do nithe eug-samhail a bhi air an roi-chiallachadh mu fhìrinn anns an tuigse, leis a' chridhe tha e air a chreidsinn chum fìreantachd, (Rom. x. 10.) Agus ged a tha e coltach o'n naothamh rann de 'n chaibidil sin gu'n sàbhalar duin' air chùmhnanta 's gu'n creid e an dearbh-fhìrinn so, "Gu'n do thog

Dia Criosd o na mairbh ;" gidheadh 's éigin duinn nì eil' a thuigsinn 's an àite sin, anns an deicheamh rann, a bharrachd air fìrinn nam briathran sin a chreidsinn : oir os-barr gu'm beil an creideamh sin aig na deamhain uile, leis am beil iad a' creidsinn gu'n do thog Dia Iosa Criosd o na mairbh ; air an dòigh so tha 'n Sgriobtur gu soilleir a' nochdadh, gur h-e mhàin gabhail ri Criosd an creideamh slàinteil a dh' fhìreanaicheas, " Ach a mheud a's a ghabh ris, thug e dhaibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia, *eadhon* dhaibh-san a ta creidsinn 'na ainm." (Eoin. i. 12.) Tha e air a shoilleireachadh ann an sin gur e gabhail ri Criosd, creidsinn 'na ainm. Theirear do ghnà ris, socrachadh bunailteach air an Tighearna, dòchas a chur ann an Dia, (Isa. xxvi. 3,) a tha gu tric air ainmeachadh ann an leabhar nan Salm, agus 'se is ciall do 'n fhacal, taic no cudthrom a leageadh air. " Is i so obair Dhé, gu 'n creid sibh anns an tì a chuir e uaith," 's a tha gu minig mar so air ainmeachadh anns an Tiomna-Nuadh. 'Nuair tha Dia a' toir air daoine creidsinn air mhodh slàinteil, tha e air a ràdh gu'm beil e 'g an tarruinn a dh' ionnsaidh Chriosd, agus 'nuair tha Dia a' toirt cuireadh dhaibh chum creidsinn, tha e 'g an gairm d' a ionnsaidh, " Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e a m' ionnsaidh ; agus an tì a thig a m' ionnsaidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach *e.* Cha-n urrainn neach air

bith teachd a m' ionnsaidh-sa mur tarruinn an t-Athair a chuir uaithe mise e." (Eoin vi. 37, 44.) Tha rìoghachd nèimh coltach ri duin' a fhuair seud ro luachmhor, air am beil e tuiteam an gaol. (Mat. xiii. 44, 45, 46.) Tha mi 'g ràdh, nach eil oibreachadh so a' chridhe air Iosa Criosd, 'na chùis cho spàirneil 's a tha daoin' a breithneachadh. Am faodar a mheas gu'm beil an nì sin ro dhìomhair, dhuilich, a tha gu mòr a co-sheasamh ann an togradh? Ma tha mòr dhéidh aig daoin' air, tha e aca; oir is beannaicht' iadsan air am beil acras na còrach, (Mat. v. 6.) Ma 's àill leibh 's e bhur beatha. (Tais. xxii. 17.) Am beil amharc gu deònach air an t-Slànaighear a tha air àrdachadh 'na ni cho trioblaideach ea-comasach? "Seallaibh riumsa agus bithibh air bhur tèarnadh, uile iomalla na talmhuinn," (Isa. xlv. 22,) agus a chum ni a ghabhail a tha air a thairgse, air a nochdadh 's air innseadh gu 'm buin e dhomh-sa, ma 's e 's gu'n gabh mi e, agus mar gu'm b'ann, gu 'm fosglainn mo bheul, 's gu'n deanainn rathad dha? "Fosgail do bheul gu farsuinn, agus lìonaidh mise e." (Salm lxxxi. 10.) Air chor 's nach ion do dhaoin' a shaoilsinn gu'm beil creideamh duilich fhaotainn, do bhrìgh nach eil ann ach leithid nan nithe sin a dh' ainmich mi, mur lugha e na iad sin. Och! nam bu chomasach dhomh iompaidh a chur air daoine, ciod e an creideamh a dh'fhìreanaicheas, a tha toirt làn chòir dhomhs' air Criosd! 'S

minig a tha sinn a' cumail am fois agus an suaimhneis dligheach o dhaoine, le bhi cur an céill daibh, gu'm beil creideamh na nìtheigin domhain, dìomhair, agus le'n cur fo iomadh amharus neo-fheumail m'a thimchioll, leis am beil iad air an cumail ann an dorchadas mu'n chùis.

II. Tha daoin' ann nach eil a' deanamh feum sam bith do'n chomharradh so, 'ga mheas 'na àrd-pheacadh an-dàna iad a ghabhail os làimh gu'm beil aon ni aca tha cho luachmhor ri fìor-chumhnant' an nuadh cho-cheangail. Ris a' mhuinntir so tha mi 'g ràdh, Cha ruig sibh a leas uiread eagail a ghabhail roimhe, mar gu'm b' àrd-uaill a ghabhail os-làimh : oir ge b'e nì a th' ann am fior chreideamh, 's éigin do dhaoin' a chur rompa fhaotainn, no, gun nì sam bith fhaotainn ; oir as eugais tha gach comharradh eile diomhain; cha dean mìle ni eil' an gnothach as eugmhais : mur creid duine tha e fantainn ann an staid na dòrainn, " Ach an tì nach creid, tha e air a dhìteadh cheana, a chionn nach do chreid e an ainm aon-ghin Mhic Dhé. An tì nach eil a' creidsinn anns a Mhac, cha-n fhaic e beatha ; ach a ta fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air." Eoin iii. 18, 36.

III. Tha daoin' eil' ann nach eil a' gabhail gnothach ri comharradh ro luachmhor so a chreidimh, do bhrìgh gu'm beil iad a' meas gur obair ro dhuilich, creideamh fhaotainn a mach

far am beil e. Ris a' mhuinntir so tha mi 'g ràdh, nach eil e cho duilich fhaotainn a mach, do bhrìgh gu'm beil aig an tì a chreideas, an fhianais ann féin. (1 Eoin. v. 10.) 'S ni e a dh' fhaodair aithneachadh tre nitheigin do mhionrannsachadh dùrachdach. Cha-n e mhàin gu'm faod sinn mòran a dheanamh chum fhaighinn a mach leis an obair roi-ullachaidh a tha dol air thoiseach air ann am mòran, mar tha duin' a bhi a' smuainteachadh 's a' creidsinn a staid chaillte, 's nach eil e comasach air a ghnothach féin a dheanamh, 's gu'm beil lànfhoghainteachd ann an Criosd, a tha ro ionmhiannaichte nam b' urrainn esan g'a fhaotainn; le bhi cuimhneachadh gu dùrachdach air so, le cridhe fosgailt' a' gnà-fheitheamh gu cobhair fhaotainn; agus mar an ceudna, leis na nithe a tha 'na chòmpanas, no 'na chuideachd, sin r'a ràdh, spéis a thoirt do dh' uachdaranachd Chriosd, 's d'a dhreuchd mar Rìgh 's mar Fhàidh, miann no togradh chum mi féin a thoirt suas da gu h-iomlan, chum a bhi air mo stiùradh leis; agus mar an ceudna leis na nithe a tha gu nàdurrach 'ga leantainn, sin r'a ràdh, stiùradh an fhacail, obair a ghlanas an cridhe, oibreachadh tre ghràdh, &c. Tha mi 'g ràdh, nach e mhàin gu'm faod sinn creideamh aithneachadh leis na nithe sin, ach tha e so-mhothachail leis féin agus le ghnè féin; ged nach eil mi 'g àicheadh nach feum rudeigin do chòmhnadh Spioraid Dhé a bhi againn, leis an

aithnich sinn na nithe a thugadh dhuinn gu saor o Dhia, (1 Cor. ii. 12,) mar an ceudna fòs gu'n do chuir Dia f'ar comhair iomadh dearbh-adh soilleir agus comharran, mar chòmhnadh luachmhor, leis am faod daoine fhaicinn gu soilleir am beil no nach eil, an creideamh slàinteil sin a dh' fhìreanaicheas, aca féin. " Na nithe so sgrìobh mi do 'ur n-ionnsaidh, a tha creidsinn ann an ainm Mhic Dhé; chum gu'm bi fios agaibh gu'm beil a' bheatha mhair-eannach agaibh." (1 Eoin. v. 13.) Gidheadh tha mi fhathasd ag ràdh, gu'm beil creideamh, no creidsinn, ni is e rudeigin do dh' oibreachadh a' chridhe air Criosd anns an t-soisgeul, agus gabhail ris mar tha e air a thairgse ann, dearbh-shoilleir so-fhaicinn leis féin, do dhuine tuig-seach, le còmhnadh gnàthaicht' an Spioraid; mur dean an Tighearna Dia, air son reusain a tha mhain aithnichte dha féin, ceò dorchadais a thilgeadh air tuigse shoilleir an duine, leis am bu chòir dha an ni tha ann féin a thuigsinn agus a mhothachadh.

Tha 'n creideamh so a dh' fhìreanaicheas, a tha sinn a' dearbhadh a bhi cho soilleir, air a chur f'ar comhair 'san Sgriobtur air iomadh dòigh, ann am buan-ghliocas, agus ann an co-aontachadh gràsmhor Dhé, do réir 'oibreachaidh eugsamhail mu Dhia, 's a' dol a mach as a dhéigh, air chŏr 's gu'm faod gach neach aig am beil e, a làn-thuigsinn gu'm beil e aige. Tha e air uairibh ag oibreachadh le dian-thog-

radh chum aonachd maille ri Dia ann an Criosd : 'Se so an dearcadh air Dia tha air ainmeachadh ann an Isa. xlv. 22, " Seallaibh riumsa, agus bithibh air bhur tèarnadh, uile iomalla na talmhuinn." 'S coltach nach eil ann an so ach gnìomh anfhann, a tha fada gearr air cuid eile de dh' oibreachadh a' chreidimh ann an àm eile, faodaidh e bhith anns a' cheart neach sin féin. Seallaidh daoin' air ni ris nach bi chridh' aca beantainn, no ghlacadh 'nan làimh ; faodaidh iad amharc air duine ris nach eil a chridh' aca labhairt : gidheadh thug Dia an gealladh do chreidimh anns an oibreachadh sin, mar tha'n Sgriobtur roi-ainmichte a' nochdadh ; agus rinn e so gu glic, tròcaireach, oir se so an t-aon dòigh air an tuigear oibreachadh a' chreidimh air uairibh air cuid do dhaoine. Mar so tha oibreachadh no dol a mach a chreidimh air an soilleireachadh 's an Sgriobtur, le acras agus tart na fìreantachd, (Mat. v. 6.) agus sin air a shoilleireachadh le bhi toileach. " Agus ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor. (Tais. xxii. 17.)

A rithist tha 'n creideamh so a' dol a mach le taic a leagail air an t-Slànaighear ghràdhach, 's an t-anam a' gabhail ri Criosd mar 'ionad stad 's mar stéidh a dhòchais, agus tha Dia 'ga nochdadh air an dòigh so, ged a tha e 'na chloich-thuislidh do dhaoin' eile. (Rom. ix. 33.) Tha 'n t-oibreachadh so dheth air a chur f'ar comhair gu minig 's an Sgriobtur, anns na

briathraibh so, " earbs' a dheanamh ás, agus fois a ghabhail" air Dia ; agus tha geallaidhean ro luachmhor air an toirt do dh' oibreachadh so a' chreidimh, mar chì sinn ann an Isa. xxvi. 3, 4, " Gleidhidh tu esan ann an sìth iomlain, *aig am beil* 'inntinn suidhichte *ort*, a chionn gu'n do chuir e a dhòchas annad. Cuiribhse bhur dòchas anns an Tighearn do ghnà, oir anns an Tighearna Iehobhah tha neart siorruidh." Mar so tha Salm cxxxv. 1, " Bithidh iadsan a dh' earbas as an Tighearna mar shliabh Shioin, nach caraichear, *ach* a mhaireas gu siorruidh." Tha mi 'g ràdh gu 'n tug an Tighearna geallaidhnean do 'n dòigh so do dh' oibreachadh a' chreidimh, air dha fios a bhi aige gu 'n oibrich e air a mhodh so gu minig le mòran dhaoine ; agus bithidh e ro fhollaiseach dhaibh féin, 'nuair a bhios creideamh ag oibreachadh air an dòigh sin.

Tha creideamh air uairibh ag aomadh an deigh Dhé le feitheamh gu bunailteach air, 'nuair tha 'n t-anam an dùil ri nìtheigin fhaighinn o Dhia, 's nach d' fhuair e a rùn a lànfhoillseachadh a réir a thoile mu thimchioll an nì sin ris am beil e'n earbsa : ann an sin tha creideamh a' feitheamh gu foighidneach ri toil Dé, agus mar so tha 'n gealladh air a cholionadh dha. " Cha nàraichear iadsan a chuireas an dòchas annamsa." (Isa. xlix. 23.) Tha'n creideamh ag oibreachadh air uairibh air mhodh toileil air Dia, 'nuair tha 'n t-anam a'

breithneachadh gu'm beil Dia 'ga thilgeadh uaithe, 's a' bagradh a léir-sgrios, "Ge do mharbh e mi, gidheadh earbaidh mi as." (Iob. xiii. 15.) Chaidh creideamh na mnatha bochda sin a bha ann an Canaan, (Mat. xv. 22, 28.) a tha cho mòr air a cliùthachadh le Criosd, a mach air an dòigh so le oibreachadh toileil an aghaidh gach trioblaid a bha 's an rathad ; agus tha 'n Tighearn' a sàr-mholadh mar rinn i, chum misneach a thoirt dhaibh-san a bhios 'na leithid sin do staid. Bheireadh e mòran ùine bhuam, gach dòigh eugsamhail air an oibrich creideamh ainmeachadh fa-leth. Faodaidh mi a ràdh, gu'n do nochd Dia e-féin, agus 'iomlanachd ann an Criosd air iomadh dòigh, fo smuaintibh fa leth, a réir staid no trioblaid an anma, chum còmhnadh éifeachdach a dheanamh ri daoine 'nam feum. Agus air an aobhar sin tha creideamh, ni is e am meadhon a dh' òrduich Dia chum iomlanachd Chriosd iomchar a dh' ionnsaidh an duine, 's a chionn aonachd agus co-chomunn a chumail suas ris, ag oibreachadh air mhodh eugsamhail air Dia ann an Criosd ; oir 'se creideamh cridhe an duine a dhealbh 's a cho'-chumadh a réir innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Iosa Criosd, annsam bu taitneach leis an Athair gu 'n gabhadh an iomlanachd sin còmhnaidh ; air chŏr 's ge b'e làmh air an tionndaidh Criosd, gu'm beil creideamh 'ga dhlù-leantainn, 's ag aomadh d' a ionnsaidh air an dòigh sin féin. Tha Criosd 'ga

nochdadh féin do'n chreideach bhochd air gach dòigh air am faod e bhi feumail da, agus uime sin tha creideamh ag oibreacaadh air Criosd chum tarruinn o 'iomlanachd-sàn a réir feum agus staid an duine. Mar eiseamplair, tha 'n t-anam lom, gun chòmhdach chum a dhìon o fhéirg dhoinionnaich an Uile-chumhachdaich; tha Criosd 'na thrusgan fasgach, dìonach ro mhaiseach. (Tais. iii. 17, 18.) Mar so matá 'se 's obair do chreideamh an Tighearn' Iosa a chur uime ann an so. (Gal. iii. 27.) Tha miann agus cìocras mòr air an anam an déidh air nì-eigin a làn-shàsaicheas gu bith-bhuan e; tha Iosa Criosd 'na bhainne, 'na fhìon, 'na uisge, 'na aran 'na beatha agus 'na fhìor mhana: (Isa. lv. 1, 2; Eoin. vi. 48, 51;) 's esan a' chuirm de nithe reamhar, 's de dh' fhìon air ath-tharruinn. (Isa. xxv. 6.) Ann an sin 'se obair agus gnàth-achadh a' chreidimh, dol a cheannach, a dh' ithe agus a dh' òl gu saibhir pailt. (Isa. lv. 1; Eoin. vi. 53, 57.) Tha 'n t-anam air a dhian-ruagadh as leth cionta eigin a bheag no mhòr; agus 'se Iosa Criosd am baile-dìona, agus an t-Ard-Shagart ann, neach am fad 's a's beò e, 'se sin gu siorruidh, tha'n duine bochd a tha buidhinn a' bhaile sin, làn-téaruinte: ann an sin 'se obair agus seirbheis a' chreidimh, teicheadh d'a ionnsaidh chum a bhi sàbhailte, gu gréim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romhainn. (Eabh. vi. 18.) Ann an aon fhacal, ciod air bith an seòl air am bi Criosd feumail do dhuine,

tha e labhairt air a mhodh sin m'a thimchioll féin ; 's mar tha e 'ga nochdadh féin 's an Sgriobtur, 's amhail a tha creideamh a' treòrachadh d'a ionnsaidh. Ma tha Criosd 'na Fhear-nuadh pòsda, théid creideamh a mach fo dhàimh pòsaidh ; ma 's Athair e, tha creidimh a' tagradh gur leanabh an duine : ma 's Aodhair 'e, tha creideamh a' tagradh gu 'm bi an duine 'na aon d'a chaoirich ; ma 's Tighearn' e, tha creideamh a' gairm sin deth, ni nach comasach do neach air bith a dheanamh ach tre Spiorad Dhé. (1 Cor. xii. 3.) Ma bha e marbh, agus ma dh' éirich e rithist chum ar fìreanachadh, tha creideamh a' làn-chreidsinn gu'n do thog Dia suas e chum na crìche sin, (Rom. x. 9.) Ge b'e àit' am beil esan, bu mhiann le creideamh a bhi 's a cheart ionad sin ; agus ge b'e sam bith e, bu toil le creideamh a bhi ann an tomhas eigin d' a réir : oir, 's ann tre chreideamh a tha 'n cridhe air a chochumadh a mach am fad agus an leud fa chomhair Chriosd ; seadh 'nuair a théid ainm 's a chliù a mach 'na fhìrinn, ged nach eil creideamh a' faicinn mòran, gidheadh tha e creidsinn 'na ainm, air son a' chliù mhath a chraobhsgaoil e m'a thimchioll féin. (Eoin i. 12.) Ach a chum mearachdan a sheachnadh, thugaibh fainear :—

I. Ged a tha 'n creideamh a dh'fhìreanaicheas ag oibreachadh air dhòighibh cho eugsamhail, gidheadh cha-n eil gach uil'-oibreachadh agus gnàthachadh dhiù sin aig

gach fìor chreideach aig am beil dearbh-chòir air Criosd; oir cha-n eil a staid 'n am feum: agus mar an ceudna 's toil leis a' Mhaighistir gun chreideamh cuid de dhaoin' a tharruinn a mach air uairibh, ann an cuid de na dòighibh sin, air son aobhair a tha mhàin aithnichte dha féin 'nuair a tha feum ac (a réir am baralach) air a leithid sin do dh' oibreachadh creideimh. Gu cinnteach cha-n eil gach neach comasach air a ràdh, "Ge do mharbh e mi, cuiridh mi fhathasd mo dhòchas ann." 'S lìonmhor iadsan nach rachadh leis a mhnaoi a' mhuinntir Chanaain mu'n do labhair mi roimhe, (Mat. xv.) ach a ghlacadh mi-mhisneach, 's a leigeadh dhiù an gnothach mu'n robh iad. 'S ann air son so a tha Criosd a' moladh creideamh cuid do dhaoine ni's mò na creideamh dhaoin' eile, (Mat. viii. 10.) mar bha 'n Ceannard-ceud: (Mat xv. 28.) agus a' bhean a mhuinntir Chanaain. Tha mòran dhaoine diadhaidh fo mhòr-thrioblaid, agus neo-fhoisdineach mu thimchioll an creidimh, a chionn nach eil iad 'g-am mothachadh air gach dòigh a th' air ainmeachadh 'san Sgriobtur; ach 's gann a gheibhear aon duine a dh' oibrich a chreideamh air gach dòigh dhiù sin.

II. Tha mòran do dh' oibreachadh so a chreidimh, air uairibh gu laidir, beothail, soilleir, so-mhothachail; agus tha iad air uairibh a' tighinn gearr air a sin, 's tha creideamh a' faighinn buaidh: air chor 's gur neo-chinnteach

an rud breth a thoirt air staid duine le oibreachadh a' chreidimh. Tha sinn a' faicinn gu'm beil eadar-dhealachadh mòr eadar oibreachadh a' chreidimh air uairibh, anns na naomhaibh féin, mar a nochd sinn roimhe.

III. Tha gach aon do dh' oibreachadh sin a' chreidimh 'na chomharradh math do'n neach aig am beil e, 's tha geallaidhean air an ceangal ris, mar a thuirt sinn roimhe. Gidheadh ;—

IV. Ged a tha aig oibreachadh sin a' chreidimh geallaidhean ceangailte riu, cha-n iad, air son sin, cùmhnant' an nuadh cho'-cheangail: oir nam b' ann mar sin a bhiodh a' chùis, dh' fheumadh a h-aon diù 'bhi aig gach neach, ni nach eil fìor, mar thuirt sinn roimhe. Tha gealladh air a thoirt dhà-san a bheir buaidh ; ach cha-n e buan-dhichioll cùmhnant an nuadh cho-cheangail, ach tha e 'ga chiallachadh. Tha geallaidhnean air an toirt seachad do ghnàthachadh gach uile ghràs, 's an Sgriobtur ; ach 'se creideamh a mhàin cùmhnant a cho-cheangail. Tha mi 'g ràdh mata, gu'm beil na geallainean air an toirt do dh' oibreachadh sin a chreidimh, ni h-ann mar sin, ach mar tha iad a' chiallachadh creidimh a dh' fhìreanaicheas, ni is e cùmhnant a' cho-cheangail. 'S oibreachadh creidimh gach ni dhiù sin, ach cha-n ann mar tha e a' fìreanachadh. Air an aobhar sin.—

V. Tha nì-eigin ann a th'aig gach neach a tha ann an staid nan gràs, a tha air a chiallachadh le uile oibreachadh roi'-ainmichte a'

chreidimh, anns am beil nàdur agus bith a' chreidimh a dh' fhìreanaicheas a' co-sheasamh. Agus 's e so an cridhe bhi làn-tòilichte le innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Chriosd ; 'nuair tha duine toilichte le innleachd Dhé chum dìoladh a thoirt do cheartas tre Iosa Criosd, anns am beil gach uil'-iomlanachd a' gabhail còmhnaidh le làn-toil an Athar; 'nuair tha cridhe agus anam duine làn-toilichte leis na nithe sin, ann an sin tha e creidsinn a chum slàinte. Mar a rinn Dia an tùs duine freagarrach do chùmhnanta nan gniomh, le chruthachadh ann an staid iomlan, 's le chur 'na chomas a thoil a chomh-lionadh anns a chùmhnanta sin ; air a mhodh cheudna fo 'n nuadh cho-cheangal, 'nuair tha Dia a' toirt a chridhe nuaidh do dhuine, tha e cur samhla agus dealbh uil'-innleachd féin anns an nuadh cho-cheangal air an duine, air chor 's gu'm beil e freagarrach do thoil Dé; mar so tha e giùlan air féin ìomhaigh agus dreach an dara h-Adh-amh, Iosa Criosd. 'S earrann mhòr so de'n nuadh chridhe, agus tha e calg-dhìreach an agh-aidh oibre ; do bhrìgh gu'm beil an duine a' tuiteam gu tŭr o oibribh, "a' fàs marbh do 'n lagh," a thaobh fìreanachaidh, "tre chorp Chriosd," (Rom. vii. 4.) Air do'n duin' a thoirt fainear gu'n do dhealbh Dia dòigh air a cheartas féin a dhìoladh, 's air daoin' a shàbhaladh le Iosa Criosd a theachd 's an fheòil, air leis gu'm beil an seòl so cho math agus cho cinnteach, 's

gu'm beil e gu buileach a' leigeil deth gach smuain air a bhi air a shàbhaladh le obair an lagha, mar a thuirt mi roimhe, 's a' gabhail gu toileach ris an innleachd so chum peacaich a shàbhaladh; agus 'se so creidsinn, no creideamh, calg-dhìreach an aghaidh oibribh 's an aghaidh earbs' air bith a dheanamh asda. Tha so anns gach neach a th' ann an staid nan gràs, anns nach eil mòran de dh' oibreachadh a' chreid-imh r'a fhaotainn. Tha so gu soilleir a' nochdadh gu'm beil mothachadh aig duin' air a thruaighe 's air a thrioblaid, gun fhurtachd, gun fhuasgladh air bith ann féin: 's tha so a' roi-chiallachadh, gu'm beil e toirt fainear gu'm beil iomlanachd ann an Criosd, mar an t-aon fhuasgladh dionmhalt: tha so a' ciallachadh gu'm beil gnè bhuntuinn aig an duine ris an fhuasgladh bheannaichte so: oir air do'n chridhe tlachd a ghabhail anns an innleachd sin, tha e 'g aomadh mar so d' a ionnsaidh. 'S nì-so a tha gu soilleir air a chiallachadh anns gach oibreachadh de'n chreideamh, mu 'n do labhradh roimhe. Tha so aige-san air am beil cìocras togarrach; agus tha e aig an tì a tha leagadh a thaice ris, agus tha e aig an neach a tha cur Iosa Criosd uime, &c. 'Se so "Criosd cumhachd agus gliocas Dé a mheas a chum slàinte;" 's tha e air a ràdh gu 'm bi e mar sin dhaibh-san uile a chreideas ann. (1 Cor. i. 24.) Tha iad a' meas gu'm beil innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh, glic agus ro

chinnteach, agus 'se sin creidsinn no creidimh. Air an aobhar so tha Criosd a tha 'na chloich dhiùltaidh do mhòran, ro luachmhor, dhaibh-san a tha creidsinn ; clach a tha ro fhreagarr-ach, chum taigh brist' an duine chaillt' ath-nuadhachadh, a dhaingneachadh, agus a dhean-amh maiseach. " A' teachd d'a ionnsaidh-san *mar gu* cloich bheò, a dhiùltadh gu deimhin le daoinibh, ach air a taghadh o Dhia *agus* luachmhor ; Tha sibhse mar an ceudna, mar chlachaibh beò, air bhur togail suas 'nur taigh spioradail, 'nur sagartachd naomh, chum ìob-airtean spioradail a thoirt suas, taitneach do Dhia tre Iosa Criosd. Uime sin a ta so mar an ceudna air a chur sìos anns an Sgriobtur, Feuch, cuiridh mi ann an Sion priomh chlach-oisne thaghta, luachmhor : agus an tì a chreideas ann, cha chuirear gu nàire e. Dhuibhse uime sin a chreideas, tha e luach-mhor ; ach dhaibh-san a tha eas-ùmhal, a' chlach a dhiùlt na clachairean, rinneadh ceann na h-oisne dh'ì, agus clach-thuislidh agus car-raig-oilbheim, *dhaibh*-san a thuislicheas air an fhacal, air dhaibh bhi easumhal, chum mar an ceudna an d' òrduicheadh iad." (1 Pead. ii. 4—8.) " A rìs, a ta rìoghachd nèimh coltach ri ionmhas air fhalach am fearann ; ni an déigh fhaotainn a dh' fhalaich duine, agus air sgàth a ghàirdeachais air a shon, dh' imich e agus reic e na bha aige uile." (Mat. xiii. 44.) Tha na briathran sin a' nochdadh ceart seòl a' chreid-

imh, se sin r'a ràdh, gur ann tre Iosa Criosd a bhios daoine air an sàbhaladh, mar tha e air fhoillseachadh 's an t-soisgeul; tha 'n cridhe àn-toilichte leis an innleachd sin mar ni a tha g'a làn-shàsachadh. 'Se so creidsinn ann am Mac Dhé a tha air a thogail suas; a tha air a choimeas ri amharc suas air an nathair umha. (Eoin. iii. 14.) 'S ann do bhrìgh gu 'n do thaitinn an innleachd sin ris an duine a rinneadh éifeachdach e chum a leigheas; 's amhail a tha chùis an so, "An tì a ghabh r'a fhianais-san, chuir e a sheula ris gu'm beil Dia fìor." (Eoin. iii. 33.) Fìor? cia ann? anns an fhianais sin a thug e, gu'n d' fhuair Dia beatha do dhaoine 's gur ann an Criosd a tha slàint' agus sonas siorruidh an anma neo-bhàsmhor a' co-sheasamh, do-bhrìgh gur esan a ghabh os-làimh ar saoradh, tre 'fhuil iocshlainteach féin a dhòirteadh air ar son. "An tì nach creid Dia, rinn e breugaire dheth." (1 Eoin. v. 10, 11.) Cia ann? 'Na ràdh, gur e Iosa Criosd an t-slighe chinnteach neo-mhearachdach agus thèaruinte gu nèamh. 'Se so a bhi làn-toilichte leis an innleachd sin; agus tha e a' co-fhreagradh do gach ni tha air a chur sìos 's an Sgriobtur mu thimchioll creidimh a dh' fhìreanaicheas. 'S e so creidsinn ann an Criosd, gabhail ris agus an socrachadh air chum slàinte, tha air a chur sìos ann an leabhar nan ceist; a chreidsinn gur e Iosa an Criosd, 'se sin, an t-Aon ungta, a sheulaich an t-Athair

's a chuir e air leth, 's a rinn e iomchaidh fa chomhair na h-oibreach sin, eadhon an duine a dheanamh réidh ri Dia ; agus " Ge b'e neach a chreideas gur e Iosa an Criosd, ghineadh o Dhia e." (1 Eoin. v. 1.) 'S so a chreidsinn o'n chridhe, gu'n do thog Dia suas Criosd o na mairbh, (Rom. x. 9.) Tha'n duine a' creidsinn gu 'n d' fhuair Criosd bàs, agus gu 'n d' éirich e chum làn-dìoladh a thoirt air son peacaidh a chinne-daonna. Faodaidh deamhain an ni ceudna a chreidsinn ; ni h-eadh, ach tha'n duine mu'm beil mis' a' labhairt 'ga làn-chreidsinn le uile chridhe, (ni nach eil an comas neach a tha ann an staid nàduir a dheanamh, gus an toirear an cridhe nuadh dha,) 'se sin tha e gabhail, tlachd ann, sàsaichte agus làntoilichte leis an innleachd ro luachmhor so. Agus tha 'n creideamh so 'ga nochdadh féin an dràsta 's a rithist 'na oibreachadh, 'na dhol a mach agus 'na ghnàthachadh, a réir uile dhàimh a chùmhnainte fo'm beil Criosd air a nochdadh 'san Sgriobtur.

A nise tha mi 'g ràdh, gu'm beil an creideamh so follaiseach so-mhothachail, ni h-ann a mhàin 's na gnàthachaidhean sin iomadh uair ; faodaidh duine fios a bhi aige ma tha ciocras geur air a chridhe an déigh Chriosd, 's ma tha e a' teicheadh d'a ionnsaidh chum a dhìon, nuair bhios e air a dhian-ruagadh, 's ma tha e 'ga làn-earbsa féin ri àrd-Uachdaran néimh agus na talmhuinn, &c. ach mar an ceudna 'na cheart nàdur, mar tha e a' fìreanachadh, tha e

soilleir so-aithneachaidh. Faodaidh duine làn-chinnt' a bhi aige mu'n chùis, ma tha chridhe le mothachadh air a thruaighe féin, agus air iomlanachd Chriosd, làn-toilichte le innleachd Dhé anns an nuadh cho-cheangal; ma tha e dol a mach an déigh Chriosd anns an innleachd sin, agus ma tha e 'ga thoileachadh mar Ughdar agus mar Uachdaran beatha dhaoine, a' stad 's a socrachadh air an Fhear-shaoraidh 's ni h-ann air ni no air neach sam bith eile, a, co-aontachadh leis an dòigh sin chum peacaich a shàbhaladh le togradh agus le tlachd. 'S nì so a tha ro shoilleir: uime sin tha mi 'g aslachadh air daoine gu 'm mion-rannsaich siad iad féin gu ceart-bhreitheach; agus ma mhothaicheas iad gu'n do ghabh an cridhe air a' mhodh so ri innleachd sin na slàinte tre Iosa Criosd, 's gu'm beil iad 'ga mheas luachmhor agus a comh-dhùnadh gu'm beil aca fìor chòir shònraichte air Iosa Criosd, agus air crùn na beatha, chionn "nach téid an tì a chreideas a sgrios am feasd, ach gu'm bi a' bheatha mhaireannach aige," Eoin. iii. 16, 36.

---

## CAIB. VIII.

*An t-eadar-dhealachadh a tha eadar creideamh chealgairean, agus an creideamh fìor slàinteil a dh' fhìreanaicheas.*

*Cunn.* Tha seòrsa creidimh aig cealgairean 's aig daoin' aingidh ain-diadhaidh, 's tha e air

a ràdh gu'm beil iad a' creidsinn, "Chreid mòran 'na ainm, an uair a chunnaic iad na mìorbhuilean a rinn e. Ach cha d' earb Iosa e fein riù, do bhrìgh gu'm b'aithne dha na h-uile dhaoine." (Eoin. ii. 23, 24.) "An sin chreid Simon féin mar an ceudna," (Gniomh. viii. 13); agus tha iad a' dol a mach an déigh Chriosd, 's an déigh innleachd sin na slàinte, 'nuair a chluinneas iad iomradh air: 's tha iad ag aidmheil gu'm beil iad a' deanamh mar sin, gidheadh tha iad air am mealladh, agus faodaidh mise bhi mar sin cuideachd.

*Freag.* Gun smid a ràdh mu thimchioll smuaintean sin do chridhe, (leis am beil thu gabhail iongantais nach eil gach neach làn-toilichte le innleachd na slàinte tre Iosa Criosd, 's a' treòrachadh a mach g'a ionnsaidh,) mar chomharradh ro mhath, a tha dearbhadh gu'm beil an creideamh a dh' fhìreanaicheas agad cheana; 's gun fhacal a labhairt an aghaidh smuainteachadh do chridhe, gu'm faod duine nach eil air iompachadh o staid nàduir, am feadh a bhuanaicheas e mar sin, 's mu'm faigh e 'n cridhe nuadh, tlachd a ghabhail 'san innleachd sin, 's a làn-chreidsinn le 'uile chridhe, an ni sin a thilgeas gu buileach cumhnanta nan gniomh bun-os-ceann, 's a dh' ìslicheas duine a thaobh féin-fhìreantachd air an d' ràinig e cheana, no air an urrainn e ruigheachd, ni nach eil a' co-fhreagradh ri iomadh do dhearbh-fhìrinn an Sgriobtuir; tha mi cur fa d' chomh-

air nan eadar-dhealachadh so a leanas eadar creideamh chealgairean na luchd-aingidheachd, agus an creideamh fìor slàinteil sin a dh' fhìreanaicheas, mu'n do labhair sinn cheana.

I. Cha-n eil iad idir a' gabhail ri Iosa Criosd anns an innleachd sin, agus ris-san 'na aonar mar chòmhdachadh leòir-fhoghainteach d' an sùilibh, mar tha e air a ràdh mu Abraham do Shara. (Gen. xx. 16.) Tha iad fhathasd a' deanamh gréim air nì-eigin a bhuineas d' am fìreantachd féin, air a' chuid a's lugha chum còmhnadh a dheanamh riu gu fàbhar agus slàinte Dhé fhaotainn ; tha 'n cridhe do ghnà a' labhairt, mar labhair an t-òganach sin, " Ciod a ni mi chum gu'n sealbhaich mi a' bheatha mhaireannach ?" (Luc. xviii. 18.) A bharr air, gu'm beil iad fhathasd a' gleidheadh an seann leannanain gràidh, 's cha bhris iad an cùmhnanta ri ifrinn agus ris a' bhàs, a' saoilsinn gu'm faod iad Criosd a bhi aca maille ris na nithe so, aig am beil uirread do'n chridhe 's a tha air a bhuileachadh air an t-Slànaighear bheannaichte, calg-dhìreach an aghaidh so. Cha-n urrainn neach air bith seirbhis a dheanamh do dhà Thighearna." (Mat. vi. 24,) An dara cuid 's éigin Criosd a mheas 'na làn Uachdaran, agus fiùghail air an uachdranachd sin, no gun bhuntuinn sam bith a bhi aca ris. Agus mar so tha e dearbh-shoilleir, nach eil an cridhe air a dhealbh fa chomhair innleachd sin na slàinte tre Iosa Criosd, neach a rinn Dia

a mhàin 'na Thighearna ann an so, anns am beil gach iomlanachd a' gabhail còmhnaidh. Ach far am beil creideamh a dh' fhìreanaicheas, tha anam agus cridhe duine a' gabhail ri Criosd, agus ris-san a mhàin, gun mhuinighinn sam bith a chur 's an fheòil, (Phil. iii. 8.) Tha e 'g earbsa a mhàin ann an Dia. (Salm. lxii. 5.) Mar an ceudna fòs, tha 'n duine an so a' cur cùl r'a leannain ghràidh eile, o'n a tha iad a' comh-strìgh ri Criosd, tha e a' cur roimhe nach ròghnaich e neach eile, (Hos. iii. 3,) tha e 'gairm a Thighearna dheth, nì nach urrainn duine a dheanamh ach a mhàin tre Spiorad Chriosd, 1 Cor. xii. 3.

II. Mar nach eil cealgairean agus daoine ain-diadhaidh a' gabhail idir ri Criosd gu h-iomlan 'na aonar ; cha-n eil iad uair sam bith a' gabhail ris mar tha e air ùngadh gu bhi 'na Rìgh, chum riaghladh thar an duine anns na h-uile ni ; 'na Shagart, chum sìth agus math-anas fhaotainn do dhuine anns gach cùis : 'na Fhàidh, chum a bhi 'na ghliocas, agus na' fhear-teagaisg agus 'na chomhairleach anns gach cùis do dhuine : mar so cha-n eil iad a' gabhail ri Criosd, gu h-àraidh anns a' cheud no anns an treas dreuchd. Ach far am beil am fìor chreideamh a dh' fhìreanaicheas, tha duine a' gabhail ri Criosd gu h-iomlan 'na uile dreachd, a meas gu'm beil a thoil uile math, naomha, cothromach, agus spioradail : (Rom. vii. 12, 14.) agus ceart mu thimchioll nan uile ni, (Salm

cxix. 128,) a' deanamh luaidh air fhìreantachd-san a mhàin.

Tha 'n duine mar an ceudna 'ga thoirt féin suas chum a bhi air a theagasg leis, " Fòghlumaibh uam." (Mat. xi. 29.) Air chor 's gu'm beil " Criosd air a dheanamh " do'n fhìor chreideach le làn-toil féin, 'na ghliocas, 'na fhìreantachd, agus 'na shaorsa iomlan, (1 Cor. i. 30.) Agus ged nach eil aige na nithe sin uile o'n leth a' muigh 'na ghnàthachadh : 'nuair tha 'chridhe dol a mach an déigh Chriosd, gidheadh, 'nuair a dh' fheuchar gu ceart 'sa gheur-rannsaichear a' chùis, gheibhear aige gach ni mar a thubhairt mi.

III. Cha n eil cealgairean agus daoine aingidh idir a' gabhail ri Criosd agus ris na nithe draghail a tha 'ga leantainn : tha iad a' stad ann an sin maille ris na Sgrìobhaichean. (Mat. viii. 19, 20.) Ach far am beil creideamh fìor a dh' fhìreanaicheas, tha duine a' gabhail ris anns gach cunnart ; tha e cur roimhe gu'n tréig e gach aon ni mu'n tréig e Criosd, " Feuch, thréig sinne na h-uile nithe agus lean sinn thusa." (Marc x. 28.) Tha e meas nan uile nithe 'nan calldach agus 'nan aolach air son ro òirdheirceas Iosa Criosd, mar a Thighearna, agus gu'm faighear ann-san e. Philip iii. 8, 9.

Dh' fhaodamaid tuilleadh eadar-dhealachaidh a thoirt dhuibh air mar tha am fìor chreideamh ag oibreachadh a' glanadh a' chridhe, (Gniomh. xv. 9,) ag oibreachadh tre ghràdh, (Gal. v. 6,)

'nuair nach eil na cealgairean a' glanadh ach a mhàin taobh a muigh na mèise, (Mat. xxiii. 25,) sa' deanamh gach ni chum 's gu'm faicear iad le daoine, (Mat. vi. 5,) gun a bhi 'g iarraidh na glòire a ta o Dhia a mhàin, agus mar sin cha-n eil e'n comas daibh creidsinn. (Eoin. v. 44.) Dh' fhaodamaid a nochdadh mar an ceudna, nach eil fìor chreideamh 'na aonar ann an duine aig uair sam bith, ach gu'm beil gràsan slàinteil eile do ghnà maill ris: agus a bhrìgh gu'm beil na nithe sin agus na nithibh a leanas a comh-fhreagairt ri chéile ; agus a thaobh nach eil sinn ann an so a' nochdadh gu'm faod duine a staid ghràsmhor aithneachadh le 'chreideamh agus le 'oibreachadh air Criosd; ni sinn dearmad air labhairt mu thimchioll na nithibh so.

---

## CAIB. IX

*Mu 'n chreutair nuadh.*

'S E 'n creutair nuadh an dara comharradh mòr air staid ghràsmhor, 's air còir fhìor-shlàinteil air Criosd. " Ma *tha* neach sam bith ann an Criosd, *is* creutair nuadh *e*." (2 Cor. v. 17.) Tha 'n cruthachadh nuadh so, no 'n t-ath-nuadhachadh air an duine, 'na atharrachadh ro shoilleir, ged nach eil e mar sin annta-san a tha gu h-éifeachdach air an gairm

o'n bhroinn, no ann an aois an òige; do bhrìgh gu'm beil an creutair nuadh aig a' mhuinntir sin o'n àm sin, air chŏr 's nach eil an t-atharrachadh so r'a fhaicinn annta an déigh làimhe; gidheadh tha e so-fhaicinn anns a' mhuinntir sin a bha air an ath-ghineamhuin 's air an toirt a dh' ionnsaidh Chriosd an déigh dhaibh teachd gu aois, agus a bha air dhòigh ni's ro-shoilleire fo chumhachd an dòrchadais, mu'n robh iad air an atharrachadh gu rìoghachd Chriosd. (Col. i. 13.) Ach 's éigin gu'm bi an nuadh-dhuine so anns gach neach a tha gabhail os-làimh le barantas gu'm beil còir ac' air Criosd; ged nach eil fios aig cuid diù o'm fiosrachadh féin, air na nithe tha 'n aghaidh gach earrainn deth, mar tha fios aig daoine eile: do bhrìgh nach robh iad a thaobh gnàthachaidh, fo 'n aon tomhas do chumhachd an dorchadais. 'S e 'n "duine nuadh" a theirear ris an nuadh-chreutair, so, (Col. iii. 10.) ni tha nochdadh a mheud. Cha-n e mhàin teanga no làmh nuadh, ach "duine nuadh." Tha rùn do nuadh-bheatha agus do ghluasad air a chur anns an duine, ni is e an cridhe nuadh; agus tha'n nuadh-rùn beatha sin a' cur a mach gnìomharran beatha, no gnìomharran a tha freagarrach do dh' ìomhaigh na tì a chruthaich e, (Col. iii. 10,) air chŏr 's gu'm beil iad air an ath-nuadhachadh ann an tomhas eigin air gach dòigh. Faodar labhart mu ath-nuadhachadh an duine a ta air mhodh

slàinteil ann ann an Criosd, fo 'n dà cheann-theagaisg mhòr so a leanas.

*Air tùs*, Tha'n duin' ann an tomhas eigin air ath-nuadhachadh 'na anam agus 'na chorp.

I. Tha a thuigs' air a h-ath-nuadhachadh, air chŏr 's gu'm beil e 'meas gur e Criosd air a shearmonachadh 'san t-Soisgeul "gliocas agus cumhachd Dhé," agus innleachd ro luachmhor chum peacaich a shàbhaladh. (1 Cor. i. 23, 24.) Tha fios bunailteach aige mu na nithe a bhuineas do Dhia, nach eil iad 'nan seadh agus 'nan ni h-eadh, 's 'nam barailean neo-chinnteach; ach gur *sìth* agus *amen* gach aon diù ; gu'm beil iad gu daingeann, cinnteach, bunailteach ; air dha ionmhas ionmhuinneach a bhi aig' ann an Criosd, 's a' rùnachadh mòran ann. "Ach cha ghabh an duine nàdurra ri nithibh Spioraid Dhé : oir is amaideachd leis iad ; agus cha-n eil e 'n comas da eòlas a ghabhail *orra*. do bhrìgh gur ann air mhodh spioradail a thuigear iad : Ach bheir an duine spioradail breth air na h-uile nithibh.—Ach *mar a ta* Dia fìrinneach, cha b'e ar còmhradh ribhse seadh, agus cha-n eadh? Oir Mac Dhé, Iosa Criosd, a shearmonaicheadh 'nur measg-sa leinne, eadhon leam-sa, agus le Siluanus, agus le Timoteus, cha robh e 'na sheadh agus 'na cha-n eadh, ach ann-san bha seadh : oir geallanna Dhé uile ann-san *is* seadh iad, agus ann-san *is* Amen iad, chum glòire Dhé do ar taobh-ne." (1 Cor. ii. 14, 15. 2 Cor. i. 18, 20.) Ged a dh'

fhaodas daoine ann an staid nàduir, a tha air am fòghlum fo òrduighean an t-soisgeil, rud-eigin de bharail eòlais a bhi aca mu Dhia, mu Chriosd, mu na geallannan, mu ghluasad an Spioraid Naoimhe, &c. air chor 's gu'm faod iad labhairt, searmonachadh, connsachadh, agus deasbaireachd a dheanamh mu na nithe sin; gidheadh cha-n eil iad ach 'gam meas mar theagasg suidhichte coitcheann a' chreidimh Chriosdail, agus gur neònachas agus masladh gun ghabhail riù; ach cha-n eil iad 'g am meas, no idir a' gabhail riù mar dhearbh-fhìrinn chinntich, dhaingeann, sheasmhaich, air chor 's gu'n earbadh iad an anmannan 's an sonas sìorruidh riù. Tha 'n tuigs' air a h-ath-nuadhachadh mar an ceudna, chum rud-eigin do ghlòir Dhé a thoirt fainear ann an obair a' cruthachaidh, air dhaibh bhi giùlan cuibhrionn d'a bhuaidhibh glòrmhor. (Salm x. 1.) Tha iad a' faicinn nan nèamh a' foillseachadh a ghlòire agus a chumhachd; agus ni-eigin de ghlòir agus do fhreasdal Dé anns gach ni a tha tachairt 'san t-saoghal; tha 'oibre iongantach a' nochdadh gu'm beil 'ainm am fagus. Tha 'n tuigse mar an ceudna 'toirt fainear staid an anma, air dòigh eile nach bu ghnà leatha; mar is gnà leis na naoimh labhairt 's an Sgriobtur. " Thubhairt mi ri Iehobhah, *is* tu mo Thighearn.—Thubhairt mo chridhe riut, do ghnùis a Thighearn, iarraidh mi.—C'arson a tha thu air do leagadh sìos, O m'anam ?—Pill,

O m' anam, gu d' shuaimhneas." Salm lxxv. 1 ; xvi. 2 ; xxvii. 8 ; xlii. 5 ; xlii. 15 ; cxvi. 7.

II. Tha'n cridhe agus na ceud-fathan air an ath-nuadhachadh. Tha 'n cridhe air a dhean-amh nuadh, 'na chridhe feòla, so-lùbaidh, air do lagh Dhé bhi air a chlò bhualadh air, agus eagal an Uile-chumhachdaich air a chur ann, ni leis am beil dleasanas an duine a' fàs ann an seadh, nàdurrach, agus caoimhneil dha féin. (Ier. xxxii. 39, 40. Esec. xxxvi. 26.) Bha e roimhe so 'na chridhe cloiche, gun eagal Dé ann. Tha na ceud-fathan a nis' air an ath-nuadhach-adh. Tha 'n gràdh air ath-nuadhachadh ann an tomhas mòr, tha e 'gràdhachadh a reachd. " O cia h-ionmhuinn leam do lagh-sa." (Salm cxix. 97.) Tha e 'gràdhachadh na h-aiteam aig am beil ìomhaigh Dhé umpa " Le so aithnichidh na h-uile dhaoine gur sibh mo dheisciobuil-sa, ma bhios gràdh agaibh féin d' a chéile. — Tha fhios againn gu'n deachaidh sinn thairis o bhàs gu beatha, do bhrìgh gu'm beil gràdh againn do na bràithribh." (Eoin xiii. 35 ; 1 Eoin iii. 14.) Tha'n gràdh so do luchd-muinntir Dhé air a shocrachadh air stéidh ghlain, air son gu'm beil iad 'nan cloinn do Dhia, 's a' coimhid a reachd, " á cridhe glan gu dùrachdach ;" (1 Pead. i. 22,) agus air an aobhar sin tha e dol a dh' ionnsaidh na muinntir sin uile, a tha 'n duine a' breithneachadh a bhi 'nan luchd-muinntir do Dhia. " Is fear-comuinn mi dhaibh-san uile

air am bi t' eagal, agus dhaibhsan a ghleidheas do reachdn," (Salm cxix. 63,) anns gach uile chùis agus staid, eadhoin far nach eil ni sam bith gu mholadh, no fhàgail sgiamhach, maiseach, ach ìomhaigh Dhé. Agus tha 'n gràdh cho dian-laist' iomădh uair, (1 Pead. i. 22,) 's gu'm beil e 'ga chur féin a mach anns gach dàimh, air chŏr 's gu'm beil duine 'g iarraidh bean dhiadhaidh, agus comhairleach diadhaidh, ma bhios iad aige 'na roghainn. " Bithidh mo shùilean air fìreanaibh na tìre, chum gu gabh iad còmhnaidh leam: esan a ghluaiseas ann an slighe ionraic, ni e seirbhis dhomh.—Agus cha chaisgear an gràdh lé mòran uisgeachan." (Salm. ci. 6. Dàn. viii. 7.) Cha chaisg mòran mhearachd agus anmhuinneachd, eadar-dhealachadh baralach, no dochair a gheibhear, an gràdh gu h-iomlan. Mar an ceudna tha e com-pairteachadh math a réir a thomhais, agus mar tha staid na muinntir bhochd dhiadhaidh aig iarraidh. " Is tu mo Thighearn: cha ruig mo mhathas ortsa," &c. (Salm xvi. 2.) " Agus ge b'e neach aig am beil maoin an t-saoghail so, agus a chì a bràthair ann an uireasbhuidh, agus a dhruideas a chridhe, 'na aghaidh, cionnas a tha gràdh Dhé a' gabhail còmhnuidh ann-san? Mo chlann bheag, na gràdhaicheamaid ann am facal, no ann an teangaidh; ach ann an gnìomh agus ann am fìrinn. Agus le so is aithne dhuinn gu'm beil

sinn do'n fhìrinn, agus bheir sinn dearbh bheachd d' ar cridheachaibh 'na làthair." (1 Eoin iii. 17, 18, 19.) Tha fuath an duin' air ath-nuadhachadh, agus tha e 'claonadh an aghaidh a' pheacaidh, 's an aghaidh nàimhdean Dhé, "Is fuath leam smuaintean faoine.—Nach eil mi tabhairt fuath, a Tighearna, dhaibhsan a tha toirt fuath dhutsa?" &c. (Salm cxix. 113; cxxxix. 21, 22.) Tha ceud-fàth an aoibhneis no 'n t-subhachais air ath-nuadhachadh, oir tha e 'g àomadh a dh' ionnsuidh Dhé, "Cò *th'* agam anns na néamhaibh *ach thusa?* agus an coimhmeas riut cha-n *eil* neach air thalamh air am beil mo dhéigh." (Salm lxxiii. 25.) Tha e 'g aomadh a dh' ionnsuidh a reachd agus a thoile. (Salm i. 2.) Tha 'thlachd ann an lagh a Thighearna; agus a chum nan daoine diadhaidh agus an co-chomunn, "A thaobh nan naomh a *ta* air thalamh, agus nam flath; tha mo thlachd uile anta." (Salm xvi. 3.) Tha 'm bròn air tionndadh an aghaidh a' pheacaidh rinn dochair air an t-Slànaighear, (Sech. xii. 10,) air dhaibh amharc air an tì a lot iad, tha iad ri caoidh agus ri bròn. (1 Cor. vii. 11.) Tha 'm bròn an sin diadhaidh; 's an aghaidh ni sam bith a tha lùghdachadh glòir Dhé; tha iad brònach air son a cho-thionail naomha, agus 'se toibheum na muinntir sin an tromuallach. (Seph. iii. 18.) Tha rud-eigin do dh'ath-nuadhachadh anns na ceud-fathan uile,

mar anns gach earrann eile de'n anam a tha nise 'g aomadh a dh'ionnsaidh Dhé.

III. Tha buill an duine o'n leth a muigh air an ath-nuadhachadh, mar tha 'n Sgriobtur ag ràdh, an teanga, an t-sùil, a' chluas, an làmh, a' chăs, &c. air chŏr 's gu'm beil na buill sin a bha aon uair air an gnàthachadh mar inneil neo-fhìreantachd a chum peacaidh, a nis' air an gnàthachadh mar inneil fìreantachd a chum naomhachd. Rom. vi. 19.

*Anns an dara h-àite,* Tha duine sin a ta ann an Criosd, air ath-nuadhachadh ann an tomhas eigin 'na uile shlighibh : " Ma *tha* neach sam bith ann an Criosd, *is* creutair nuadh e." (2 Cor. v. 17.) Tha'n duine a' fàs nuadh.

I. A thaobh a shonais : Bha e toilichte le ni math sam bith roimhe, ged' nach robh ann ach math o'n leth a muigh, " Tha mòran ag ràdh, Cò nochdas dhuinn *ni* math?" (Salm iv. 6.) Ach a nise 's ann tha a shonas agus a mhòr-ghnothach a' co'-sheasamh ann an cionnas a gheibhear ann an Criosd e air chionn an là sin, (Philip iii. 9.) no cionnas bhios e freagarrach dha 's a ghluaiseas e 'na fhianais an sealladh nam beò, (Salm lvi. 13.) ni a roghnaicheadh e thar gach aon tròcair eile tha lìonadh an domhain. " Do d' thròcair, a Tighearna, tha'n talamh làn : teagaisg dhomh do reachdan." (Salm cxix. 64.) Tha math Chriosd a' fàs 'na mhath dhà-san, mar a chì sinn ann an Laoidh

*Hannah.* (1 Sam. ii.) agus ann an Laoidh Mhuire, (Luc. i.) 'S iongantach an ni a bhi faicinn dhaoine nach eil ach air an ùr-iompachadh, 's nach d' ràinig ach air toiseach eòlais, a' gabhail gnothaich ri nithe follaiseach rìoghachd Chriosd, cho deònach air esan a bhi marcachd gu buadhach àrd, 's a' cur an t-sluaigh fo 'làn cheannsal-san.

II. Tha'n duine ann an Criosd air athnuadhachadh 'na sheòl aoraidh. B'àbhaist da séirbheis a thoirt do Dhia ann an seanachd na litreach: 'se sin ri ràdh, air sgàth sgèimh a' co-fhreagradh do litir na h-àinte air taobh a muigh an dleasanais, ni a tha neach a tha fo làn-cheannsal an t-seann duine, comasach air a dheanamh: ach a nise tha e toirt aoradh do Dhia ann an nuadhachd spioraid, (Rom vii. 6.) air dòigh nuadh anns am beil spiorad Dhé a' deanamh còmhnadh ris, (Rom. viii. 26.) ni nach eil ann an comas fal' agus feòla. Tha e nise " deanamh seirbhis do'n Dia bheò agus fhìor, an spiorad agus am fìrinn." (1 Tes i. 9. Eoin iv. 24.) air dha smuaintean spioradail a bhi aige mu Dhia, 's a' gabhail na h-oibreach sin oslàimh gu ro dhùrachdach 'na anam, a' deanamh 's a' labhairt gu fìor neo-chealgach 'nuair a ni e aoradh; a' sìor-mhiannachadh dlùthachadh ris mar Dhia beò, a tha 'ga éisdeachd agus 'ga fhaicinn, 's a tha comasach air gabhail gu taitneach r'a shéirbheis. (Salm xlii. 1, 2.) Tha mi 'g aideachadh gu 'm bi e tighinn

gearr an so iomadh uair ; gidheadh faodaidh mi ràdh, gur e a leithid sin de dh' aoradh a bha 'na rùn, 's air am beil e air uairibh ag amas, agus cha-n eil mòr mheas aig' air an aoradh sin nach eil air a choilionadh mar sin do Dhia ; agus cha-n e aingeachd a nithe naomh' an earrann a's lugha d'a uallach agus d' a ghnàthachadh. Tha daoine ann an staid nàduir 'nan coigrich air a leithid sin de dh' aoradh 'nuair a tha iad gu neo-thuigseach a' taomadh a mach an glòir dhiomhain, 's a' deanamh uaill ás gu h-uaibhreach, àrdanach, coltach ris an Pharaiseach, " do 'n Dia neo-aithnichte." Luc. xviii. 11, 12. Gniomh. xvii. 23.

III. Tha 'n duine ann an Criosd air athnuadhachadh 'na ghairm agus 'na obair o'n leth a muigh anns an t-saoghal ; tha e nis' a' cur roimhe cur m'a dhéidhinn o'n a dh' òrduich Dia e, " gun bhi leisg ann an gnothaichibh : dùrachdach 'nur spiorad ; a' deanamh séirbhis do'n Tighearn." (Rom. xii. 11,) 's a' beachdachadh air Dia ann mar a chrìoch dheireannach, 'ga dheanamh chum a ghlòire. (1 Cor. x. 31,) agus a toirt ionnsaidh rud-eigin de chomunn a bhi aige ri Dia ann an cur an gnìomh oibribh o'n leth a muigh, mar rinn Iacob 'na thiomnadh deireannach. " Ri d' shlàinte dh' fheith mise, O Thighearna." (Gen. xlix. 18.) Agus mar rinn Nehemiah, " Agus thubhairt an rìgh rium, ciod e so a *tha* thu 'g iarraidh ? Agus rinn mi ùrnuigh ri Dia nan

nèamh." (Neh. ii. 4.) Mar sin tha 'n duine a' rùnachadh gluasad maille ri Dia, 's 'ga chur a ghnà roimhe anns gach cùis. (Salm xvi. 8,) ni tha mi 'g aideachadh anns am bi e gu minig a' tighinn gearr air a rùn.

IV. Tha e 'fàs nuadh d'a luchd-dàimhe ; tha e fàs 'na fhear-pòsda, 'na athair, 'na bhràthair, 'na mhaighistear, 'na sheirbhiseach, agus 'na choimhearsnach, ni 's dleasanaiche na bha e roimhe : ann an so bithidh e ro shaoithreachail air féin, chum cogais neo-lochdach a bhi aige a thaobh dhaoine, cho math 's a thaobh Dhé, "a' fàs anns na h-uile chruth do na h-uile." Gniomh. xxiv. 16. 1 Cor. ix. 22.

V. Tha e fàs nuadh ann an saorsa laghail ; tha e 'ga shocrachadh féin chum biadh, deoch, cadal, aighear, agus aodach a ghnàthachadh le bhi dearcadh air Dia, a' saoithreachadh chum 's nach tigeadh e fo chumhachd ni mi-laghail sam bith. "Tha na h-uile nithe ceadaichte dhomh-sa, ach chà-n eil na h-uile nithe iomchuidh ; tha na h-uile nithe ceadaichte dhomh, ach cha chuirear mi fo chumhachd ni sam bith." (1 Cor. vi. 12.) No idir a thoirt oilbheum do mhuinntir eile ann an gnàthachadh nan nithe sin. "Na sgrios obair Dhé air son bìdh. Gu deimhin tha na h-uile nithe glan ; ach is olc do'n duine sin a dh'itheas le h-oilbheum. *Is* math an ni gun fheòil itheadh, na fìon ol, no *ni air bith a dheanamh* leis am faigh do bhràthair tuisleadh no oilbheum, no leis an deanar lag

e." (Rom. xiv. 20, 21.) Toilicheadh gach aon againn a choimhearsnach g'a mhath chum a thogail suas ; gun bhi gnàthachadh na saorsa 'na ceannfàth do'n fheòil. (Gal. v. 13.) Seadh tha e saoithreachadh chum na nithe sin uile a ghnàthachadh mar choigrich air thalamh, chum 's gu'm bi a mheasarrachd air a nochdadh. " Biodh bhur measarrachd follaiseach do na h-uile dhaoinibh." (Philip. iv. 5.) Agus tha e air dhòigh eigin a' dearcadh air Dia mar a chrìoch dheireannach anns na nithe sin: " Deanaibh na h-uile nithe chum glòire Dhé ;" (1 Cor. x. 31,) air chor 's gu 'm faod sinn a ràdh mu'n duine sin, " Chaidh na seann nithe seach, feuch, rinneadh na h-uile nithe nuadh." (2 Cor. v. 17.) Tha 'n tì sin a tha mar so 'na chreutair nuadh, gun teagamh sam bith ann an Criosd.

'S e 'n t-ath-nuadhachadh so air duin' anns gach gné chaithe-beatha, 's a bhi mar so fo'n lagh do Dhia anns gach aon ni, an naomhachd sin as eugmhais nach fhaic neach sam bith an Tighearna. (Eabh. 14.) Faodaidh daoine nithe a baralachadh dhaibh féin , ach mur dean iad an dìchioll air iad féin a dearbhadh do Dhia, anns gach ni ro thaitneach, agus mur ruig iad air rudeigin do theisteas o'n leth a stigh air an treibhdhireas anns a' chùis, cha toir iad dearbh-chinnt d' an cridheachaibh 'na làthair-sa. 'Se gàirdeachas dhaoine fianais an cogais. " Agus le so tha fhios againn gur

aithne dhuinn e, ma choimhideas sinn 'àintean. Agus le so is aithne dhuinn gu'm beil sinn do'n fhìrinn, agus bheir sinn dearbhachd do ar cridheachaibh 'na làthair. Oir ma dhìteas ar cridhe sinn, is mò Dia na ar cridhe, agus is aithne dha na h-uile nithe. "A mhuinntir mo ghràidh, mur dìt ar cridhe sinn, tha dànachd againn a thaobh Dhé." (2 Cor. i. 12. 1 Eoin iii. 19—21 ; ii. 3.) Cha-n eil dànachd no muinighin sam bith aig daoine, ma dhìteas an chridhe iad. 'S e so an creutair nuadh, air dha rùn do nuadh-bheatha spioradail a bhi aige air a thaomadh le Dia anns a' chridhe, leis am beil e fàs nuadh, 's a' cur a mach gnìomharran do nuadh-bheatha tre 'n duine gu h-iomlan : araon a thaobh nan àintibh sin a tha toirmeasg peacaidh, agus a bhuineas do dhleasanas, agus do dh' ath-bheothachadh gràis anns an duine : gu'm beil e mar sin a' cur roimhe gu 'n cuir e 'n aghaidh gach peacadh dìomhair, gun cheap-tuislidh a chur 'an rathad an doill, (Lebh. xix. 14.) peacannan beaga, tha air a mheas le mòran, gur h-iad sin na nithe a's lugha de'n lagh. "Ge b'e neach a bhriseas aon de na h-àintibh so a's lugha, agus a theagaisgeas daoine mar sin, goirear an duine a's lugha dheth ann an rìoghachd nèimh :" (Mat. v. 19,) peacaibh spioradail, salachar an spioraid. "A mhuinntir mo ghràidh, air dhuinn na geallannan so a bhi againn, glanamaid sinn féin o gach uile shalachar feòla agus spior-

aid a' coimhlionadh naomhachd ann an eagal Dé:" (2 Cor. vii. 1,) peacadh dearmaid cho math ri peacadh deanadais, o'n is ann leis na nithe sin a bheirear breth air daoine. "An sin their e mar an ceudna riùsan air an làimh chlì, Imichibh uam, a shluagh mallaichte, dh'ionnsaidh an teine shiorruidh, a dh' ullaicheadh do'n diabhol agus d'a ainglibh: Oir bha mi ocrach agus cha tug sibh dhomh biadh; bha mi tartmhor agus cha tug sibh dhomh deoch," &c. (Mat. xxv. 41—45,) seadh, peacaidh a tha air an cleachdadh 'na chaithe-beatha agus 'na ghiùlan nàdurra, agus mar sin tha iad dhà mar shùil no mar làmh dheis. "Ma bheir do shùil dheas aobhar tuislidh dhut, spìon a mach i, agus tilg uat *i*," &c. (Mat. v. 29.) Bheir an nuadh rùn beatha so, air duine, le còmhnadh Dhé, cur an aghaidh gach aon pheacaidh air am beil e fiosrach, cho fad 's nach toir e caidreamh foistinneach do pheacadh sam bith le 'fhios. "Ciod e caidreabh na fìreantachd ri neo-fhìreantachd? agus ciod e comunn an t-soluis ris an dorchadas?" (2 Cor. vi. 14.) Mar an ceudna tha e 'géilleachdainn do na h-àintibh sin a bhuineas do dhleasanas, agus do dh' ath-bheothachadh gràis ann an duine; agus bheir sin air duine mòr spéis a bhi aige air uile àintibh Dhé, (Salm cxix. 6,) chum a bheatha a chaitheamh gu measarra, gu cothromach agus gu diadhaidh. (Tit. ii. 12.) Seadh, agus oidheirp a thoirt air nithe a dheanamh air

dòigh thréibh-dhirich cheart, a' cur roimhe nach sguir e do toirt ionnsaidh a bhi do réir toil Dé, an cian a's beò e air thalamh, ach a ghnà "a' dian-ruith a dh' ionnsaidh a' chomharraidh chum duaise ard-ghairme Dhé, ann an Iosa Criosd." (Phil. iii. 14.) 'Se so fìor naomh-achd, a tha ro iomchuidh a bhi aig gach neach a tha 'gabhail os-làimh gu'm beil iad 'nan òigh-reachan air an àros naomha sin, ann an cuid-eachd 's ann an co-chomunn neo-mheadhonach an Dé shiorruidh. "A ta fhios againn, 'nuair a dh' fhoillsichear esan, gu'm bi sinn cosmhuil ris." 1 Eoin. iii. 2.

Saoilidh cuid gur nithe ro àrd iad sin, 's gu'm beil iad ro dhuilich ruigheachd orra. Tha mi 'g aideachadh gu'm beil so fìor. Ach air tùs, thugaibh fainear gu'm beil luathasachadh ro mhòr anns a' chùmhnatna air, a ghealltainn d'a phobull, a dh' fhàgas so-dheanta na nithe sin a tha daoine a' meas ro chruaidh. Ghabh an Tighearn os-làimh an cridhe cruaidh clòich' a bhuntainn air falbh, agus cridhe feòla thoirt dhaibh, cridhe nuadh, cridhe air am bi 'eagal-san gu siorruidh; ghabh e os-làimh a reachd a chur an cridhe dhaoine, agus eagal féin a chur 'nan cridhe, chum 's gu'n coimhid-eadh iad an reachd sin; 's gu'n cuireadh e a spiorad annta a thoirt orra a choimhid. Gheall e na sagairt a shàsachadh le nithibh matha, chum 's gu'm biodh anmannan a phobuill air an sàsachadh le mathas; 's a chum an coimhid 's an uisgeachadh gach aon àm. (Esec. xxxvi.


LIBRARY

27. Ier. xxxii. 39, 40; xxxi. 33. Isa. xxvi. 3.) Agus ma 's éigin iarraidh air na nithe sin uile a dheanamh do dhaoine, (Esec. xxxvi. 37.) tha e 'gabhail os-làimh gu'n dòirt e mach orra Spiorad nan gràs agus na h-achanaich, (Sech. xii. 10,) agus mar sin gu'n teagaisg e iad cionnas a dh' iarras iad na nithe sin, agus an dòigh air an cuir iad e-féin thuige, chum gach ni a dheanamh air an son.

*Anns an dara h-àite*, Chum co-fhurtachd a thoirt do'n mhuinntir a's anfhainne, tha mi 'g aideachadh nach faighear an creutair nuadh so air gach dòigh mar a dh' ainmich sinn e, anns gach neach a tha ann an staid ghràsmhoir. Ach tha' chùis gu math ma bhios.

I. Tha nuadh-dhuine ann: cha-n eil e'n comas dhuinn' deanamh leis ni's lugha na so ; " ma *tha* neach sam bith ann an Criosd, *is* creutair nuadh e." (2 Cor. v. 17.) Agus 'se sin an nuadh dhuine, a's éigin do gach neach a tha air mhodh slàinteil air an teagasg le Criosd a chur umpa: " O chuala sibh e, agus o theagaisgeadh leis sibh, mar a ta an fhìrinn ann an Iosa: Gu'n cuir sibh dhibh, thaobh a cheud chaithe-beatha, an seann duine, a tha truaillidh a réir nan ana-miann cealgach ; agus gu'm bi sibh air bhur n-ath-nuadhachadh ann an spiorad bhur n-inn-tinn ; Agus gu'n cuir sibh umaibh an nuadh-dhuine, a tha air a chruthachadh a réir Dhé am fìreantachd agus am fìor naomhachd." (Eph. iv. 21—24.) 'S fheudar gu'm bi rudeigin de dh' ath-nuadhachadh a réir ìomhaigh Dhé ann

an anam agus ann an corp an duine; 's éigin gu'm bi an duine ann an càil ag aomadh a dh' ionnsaidh Dhé; gidheadh tha mi 'g aideachadh, nach eil gach uile neach comasach air so a dhearbhadh gu soilleir do dhaoin' eile, no idir aithneachadh annta féin, do bhrìgh nach aithne do mhòran gach earrann fa leth do'n anam, no idir an t-ath-leasachadh a tha freagarrach do gach earrann de 'n anam agus de 'n chorp, gidheadh bheir iad fainear gu'm beil ni àraidh d'a leithid sin annta, oir tha fianais aca 'san taobh a stigh dhiù air a' chùis, ma ni thu nàdur na cùise soilleir so-thuigsinn daïbh.

II. 'S éigin gu'm bi na h-uiread mheas aig duine air uil' àintibh Dhé mu'm beil e fiosrach, agus nach toir e caidreamh foistinneach do pheacadh sam bith le fhios; oir, " ciod e caidreabh na fìreantachd ri neo-fhìreantachd? agus ciod e comunn an t-soluis ris an dorchadas?" (2 Cor. vi. 14—16.) Cha-n fhaod e spéis a thoirt do dh' aingidheachd: " An sin cha ghabh mi nàire, an uair a bheir mi spéis do t-àitheantaibh gu léir. — Ma bheir mi spéis do euceart a' m' chridhe, cha-n éisd an Tighearna *rium*." (Salm. cxix. 6; lxvi. 18.) Tha mi 'g aideachadh gu'm faod daoine bhi aineolach air iomadh àinte agus peacadh, agus faodaidh iad a bhi ann am barail, ann an cuid de chàsaibh, nach fuathach le Dia cuid de pheacannan; ach ma tha iad làn-fhiosrach air na nithe sin, cha-n eil e comasach gu'm bi co'-rèite

air bith eadar fìreantachd agus neo-fhìreantachd.

III. 'S éigin do dhaoine gluasad a réir lagh Dhé gu h-iomlan 'na rùin thréibh-dhireach, neo-chealgach; oir cha-n eil ni sam bith ann an so, ach an cridhe a thoirt suas do Dhia, chum 's gu'n cuireadh e a reachd ann gu h-iomlan, ni is e earrann de'n chùmhnant a tha sinn r'a dheanamh ri Dia. "Oir is e so an coimh-cheangal a ni mi ri tigh Israeil;—cuiridh mi mo reachdan 'nan inntinn, agus sgrìobhaidh mi iad air an cridheachaibh." (Eabh. viii. 10.) Tha mi 'g aideachadh gu'm beil mòran ann aig nach eil fhios cionnas a ghluaiseas iad a réir lagh Dhé 'nan uile shlighibh; ach ma shoilleirichear dhaibh an dòigh air an deanar sin, gluaisidh iad d' a réir. Agus tha e fìor, cuideachd, gu'm bi iad iomadh uair gearr air an rùn shuidhichte 'nan gnàthachadh; gidheadh 'nuair thig iad gearr air, 's urrainn iad a ràdh, gur e atharrachadh sin a bha 'nan aire dheanamh, 's gu 'n toir iad fhathasd ionnsaidh dhùrachdach neo-chealgach air a dheanamh air mhodh taitneach, agus bithidh e 'na bhristeadh-cridhe agus 'na chàmpar leo gu 'n tàinig iad gearr air an rùn 'nuair a nochdas an Tighearna dhaibh e, agus ni e sin an àm iomchuidh.

IV. 'Nuair a tha sinn gu breth a thoirt air ar staid féin leis an nuadh-chreutair, 's feumail duinn a dheanamh an àm iomchuidh, 'nuair a

bhios sinn ann an deagh fhonn, agus ann an suidheachadh ceart inntinn; gu h-àraidh cha chòir dhuinn a' chùis sin a rannsachadh 'nuair bhois sinn 's an fhonn a's tàire: "Oir a ta 'n fheòil a' miannachadh an aghaidh an Spioraid, agus an Spiorad an aghaidh na feòla:" (Gal. v. 17.) 's air uairibh bheir an dara h-aon buaidh air an aon eile, an spiorad an dara h-uair, 's an fheòil an uair eile. Tha mi 'g ràdh mata, gur còir dhuinn àm iomchuidh a thaghadh, 'nuair tha'n earrann spioradail a' buadhachadh air an fheòil: oir anns an àm sin, tha 'n creutair nuadh a' pilleadh air ais 'na shruthchlais féin, agus a chum a chleachdaidhnean féin gu h-iomlan, ach ann an cuid do nithe beaga nach eil so-mhothachail, leis am beil e a' cur an aghaidh na feòla, a réir an Sgriobtuir roi'-ainmichte: oir 's e sin àm a gheamhraidh anns an anam, 's cha ruig sinn a leas dùil a bhi againn ri toradh, seadh, no idir ri duilleach, mar an àm buadhar eile: ach air eagal gu'n gabhadh daoin' aingidh mi-naomha ceannfàth o na chaidh a labhairt, their sinn an so gu'm beil an Spiorad a' faighinn buaidh air an fheòil gu minig anns an duine dhiadhaidh, agus gu'm beil rùn, miann agus togradh àraidh a shlighe, ann an lagh a Thighearna, 'se sin a ghluasad, (Salm. cxix. 1.) ach 'se peacadh cùrsa gnàthaichte an aingidh, mar tha e gu minig air a ràdh ann an leabhar Gnà-fhacail Sholaimh. Agus ma gheibh peacadh sam bith lamh-an-

uachdar air an ionracan, bithidh e ro chràit-each, duilich air a shon; agus tha sinn am barail gu'm beil e 'ga shìor chumail an earbsa ri Dia, chum a mhearachd a leasachadh, mar tha Daibhidh a' labhairt. "Oir shaor thu m' anam o'n bhàs, agus mar an ceudna mo chasan o thuisleadh." Salm. lvi. 13.

---

## CAIB. X.

*An t-eadar-dhealachadh a tha eadar duine tha air 'fhìor ath-nuadhachadh, 's a tha ann an Criosd, agus cealgairean.*

*Cunn.* Faodaidh daoine ain-diadhaidh agus cealgairean ath-nuadhachadh agus caochlaidh-ean mòra bhi air an oibreachadh orra agus annta, 's tha eagal orm gur ionnan daibh sin a's domhsa.

*Freag.* Tha mi 'g aideachadh gu'm beil aig daoine ain-diadhaidh 's aig luchd an fhuar-chràbhaidh iomadh ni annta, a tha coltach ris a' chreutair nuadh.

I. A thaobh buaidhean an duine, faodaidh iad, (1.) ruigheachd air mòr eòlas, mar tha iad air an "soillseachadh." (Eabh. vi. 4)—(2.) Faod-aidh gluasad mi-riaghailteach a bhi 'nan aig-nidhean, mar, a' gabhail an fhacail d'an ionn-saidh le gàirdeachas, mar "esan a fhuair sìol ann an àitibh creugach." (Mat. xiii. 20.)—(3.) Faodaidh iad ruigheachd air mòran de dh'ath-

leasachadh beatha 'san duine o'n leth a muigh, araon a thaobh saors' o pheacadh, agus ceangal chum dleasanas eigin, mar rinn am Pharaiseach, " A Dhé, tha mi toirt buidheachais dut nach eil mi mar *a ta* daoine eile, 'nan luchd-foireigin, eucorach, adhaltrannach, no eadhon mar an cìs-mhaor so. Tha mi a' trasgadh dà uair 's an t-seachduin, tha mi toirt deachaimh as na h-uile nithibh a ta mi sealbhachadh." (Luc. xviii. 11, 12.) Seadh, (4.) A thaobh an tuigse ghniomhach, faodaidh iad nitheigin mu thimchioll De a mheas ro luachmhor ;—thuirt na maoir, nach do labhair duine riamh mar a labhair Criosd. Eoin vii. 46.

II. Faodaidh na cealgairean mòran aidmheil a bhi aca.—(1.) Faodaidh iad labhairt mu'n lagh, mu'n t-soisgeul, agus mu 'n chùmhnanta, mar a tha na h-aingidh a' deanamh. " Ciod e do ghnothachsa mo reachdan a chur an céill, no gu 'n gabhadh tu mo choimhcheangal ann ad bheul." (Salm l. 16.)—(2.) Faodaidh iad peacadh aidmheil gu follaiseach chum an nàire féin, mar rinn rìgh Saul, (1 Sam. xxvi. 21.)—(3.) Faodaidh iad an irisleachadh féin ann an sac-aodach, mar rinn Ahab. (1 Rìgh. xxi. 27.)—(4.) Faodaidh iad rannsachadh gu dìchiollach mu dhleasanas, agus teachd gu suilbhearra chum fhaotainn ; " Gidheadh o latha gu latha tha iad 'g am iarraidh-sa ; agus is toil leo eòlas a ghabhail air mo shlighibh ; mar chinneach a ta cur an gnìomh fìreantachd, agus

nach do thréig reachd an Dé; tha iad a' fiosrachadh dhìomsa mu thimchioll reachdan na fìreantachd, agus is miann leo bhi teachd dlù do Dhia." (Isa. lviii. 2.)—(5.) Faodaidh cealgairean ann an cruaidh-chasan aontachadh leis an ni a bhuineas do Dhia, mar rinn Demas, agus cealgairean eile ann an leabhar Gniomharra nan Abstol, muinntir a thuit gu tùr air falbh an déigh làimhe.—(6.) Faodaidh ad mòran de am maoin a bhuileachadh air Dia 's air na naoimh, mar rinn Ananias, (Gniomh. v. l. 2,) a chionn 's nach thoir iad dhaibh am maoin uile. "Agus ged chaithinn mo mhaoin uile chum na bochdan a bheathachadh, agus ged bheirinn mo chorp chum a losgadh, agus gun ghràdh agam, cha-n eil tairbhe sam bith dhomh ann." (Cor. xiii. 3.)—(7.) Seadh Cha-n eil e eu-comasach do chealgairean an cuirp a thoirt seachad chum bhi air an losgadh, air son aobharan sònraicht' àraidh, mar a chì sinn anns an earrann mu dheireadh a dh' ainmeachadh do'n Sgriobtur.

III. Faodaidh cealgairean dol fad' air an aghaidh ann an ceumaibh coitcheann gnàthaicht' a chreidimh, a leithid 's a tha aig na daoine taghta 'nuair a bheir Dia am braighdeannas iad.—(1.) Faodaidh iad a bhi fo gheurmhothachadh peacaidh mar bha Iudas. (Mat. xxvii. 3–5) 'S amhail a bha rìgh Saul gu minig.—(2.) Faodaidh iad crithneachadh roi' fhacal Dè, 's a bhi fo mhòr uamhunn, mar

bha Felix. (Gniomh xxiv. 25.)—(3.) Faodaidh iad gàirdeachas a dheanamh ann an gabhail ris an fhìrinn, mar rinn esan a fhuair an sìol ann an ionadaibh clachach. (Mat. xiii. 20.)—(4.) Faodaidh rudeigin de shìth 's de shuaimhneas a bhi aca, an dùil ri slàinte tre Iosa Criosd, mar bha aig na h-òighean amaideach. (Mat. xxv. 5.)—(5.) Faodaidh tomhas eigin de dh' ath-leasachadh a bhi 'n co'-chuideachd nan nithe sin uile chaidh ainmeachadh, coltach ris an Pharaiseach. (Luc. xviii. 11, 12.)—Faodaidh an spiorad neo-ghlan dol a mach asda. (Mat. xii. 43.)—(6.) Faodaidh an obair so bhi mar gu'm biodh i air a daingneachadh le rudeigin do dh' féin-fhiosrachadh agus do bhlasad àraid do dh' fhacal Dé. Eabh. vi. 4, 5.

IV. Faodaidh cealgairean nì-eigin a bhi aca ro choltach ri gràsan slàinteil an spioraid;—(1.) Faodaidh seòrsa creidimh a bhi aca, mar bh' aig Simon Magus. (Gniomh viii. 13.)—(2.) Faodaidh gné aithreachais a bhi aca, agus gluasad gu dubhach. "Ciod a bhuannachd dhuinn gu 'n do choimhid sinn 'òrdugh, agus gu'n do ghluais sinn gu brònach an làthair Tighearna nan sluagh?" (Mal. iii. 14.)—(3.) Faodaidh iad mòr eagal a bhi orra roimh Dhia, mar bha air Balaam, nach rachadh le teachdairean Bhalac ged fhaigheadh e làn taighe de dh' òr, gun chead fheòraich do Dhia, 's gun chomas fhaotainn. (Air. xxii. 18.)—(4.) Tha

seòrsa dòchais aca. "Bàsaichidh dòchas a' chealgair." (Iob. viii. 13.)—(5.) Tha gnè do ghràdh eigin aca 's amhail a bha aig Herod do dh' Eoin (Marc. vi. 26.) Cha ruig mi leas tuilleadh ainmeachadh; oir 's ni e chaidh ás gach teagamh gu'm beil aig luchd an fhuar-chràbhaidh sàmhla cealgach do gach gràs slàinteil.

V. Tha nì-eigin aca coltach ri co-pairteachadh àraid Dhé, agus fianais a spioraid, ann an càil coltach ri "cumhachdaibh an t-saoghail a tha chum teachd," gu ro chumhachdach orra, le rudeigin de dh'aoibhneas neo-mhaireannach aig éiridh uatha, mar an, (Eabh. vi. 4—6,) "Oir *is* eu-comasach an dream sin a chaidh aon uair a shoillseachadh, agus a blais an tiodhlac nèamhaidh, agus a rinneadh 'nan luchd-comhpairt do'n Spiorad naomh', agus a bhlais deagh fhacal Dé, agus cumhachdan an an t-saoghail ri teachd, agus a thuit air falbh, athnuadhachadh chum aithreachais:" Gidheadh leis gach ni dhiù sin, cha-n eil iad ach mar bha Agrippa, gu inbhe bhig air an iompachadh gu bhi 'nan Criosdaidhean. (Gniomh. xxvi. 28.) Bheireadh e mòran ùine uainn labhairt air gach ni dhiù sin fa leth, 's a shoilleireachadh nach eil annt' gu léir ach nithe faoine suarach gun seadh. Ainmichidh mi a nise nithe àraidh, anns am beil an duine tha air fhìor ath-nuadhachadh, 's a tha ann an Criosd, ag eadar-dhealachadh o chealgairibh agus o dhaoinibh aingidh.

1. Ge b'e caochla thig air cealgairean, gidheadh cha-n eil an cridhe air atharrachadh 's air a dheanamh nuadh : Cha-n eil an cridhe nuadh air a thoirt seachad ach do na daoine taght' a mhàin, 'nuair a dh' iompaichear 's a bheirear fo cheangal a' chùmhnaint' iad. "Bheir mi dhaibh aon chridhe, agus aon slighe, a chum as gu'm bi m' eagal-sa orra gu bràth." (Ier. xxxii. 39.) "Bheir mi fòs dhuibh chridhe nuadh, agus cuiridh mi spiorad nuadh an taobh a stigh dhibh, agus buinidh mi air falbh an cridhe cloiche ás 'ur feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla." (Esec. xxxvi. 26.) Cha do ghabh cealgairean riamh ri Criosd mar an t-aon ni a b' fhearr a shàsaicheadh air an talamh, air son an tréigeadh iad le gàirdeachas gach ni bha iad a' sealbhachadh : oir na'n tigeadh iad a chum na h-inbhe so, bhiodh rìoghachd Dhé air inndrinn a steach annta. "A ta rìoghachd néimh coltach ri ionmhas air fhalach am fearann ; ni an déigh fhaotainn, a dh' fhalaich duine, agus air sgàth a ghàirdeachais air a shon, dh'imich e agus reic e na bha aige uile, agus cheannaich e am fearann sin." (Mat. xiii. 44.) Faodaidh an duine tha air fhìor ath-nuadhachadh, a ràdh, le deagh bharantas, agus tha fianais air a' chùis o na h-ardaibh, gu'n robh atharrachadh gràsmhor air a dheanamh air a' chridhe an co-lorg gabhail ri Criosd, 's gu'n robh e 'ga fhìor-mhiannachadh, mar an t-aon ionmhas a shàsaicheas, agus a dh' fhàgas saibhir

e, agus measaidh e gach aon ni eile 'nan calldach agus 'nan aolach air son gu'm faighear annsan e. Phil. iii. 8, 9.

II. Ge b'e ath-leasachadh no aidmheil air am beil cealgairean a' ruigheachd, mar nach eil e sruthadh o chridhe nuadh, 's o rùn fìorghlan do theas-ghràdh do Dhia, 's ann a tha e do ghnà air son crìoch aingidh eigin, chum 's gu'm "faicear le daoin' e." (Mat. vi. 5.) No chum teanndachd eigin o 'n leth a muigh a sheachnadh, gu bhi saor o fhéirg Dhé 's o agartas an cogais féin. "C'arson a thraisg sinn, *deir iad*, agus nach eil thus a' faicinn? C'arson a chràidh sinn ar n-anam, agus nach eil thus a' toirt fainear?" (Isa. lviii. 3.) "Ciod a' bhuannachd dhuinn gu'n do ghluais sinn gu brònach an làthair Tighearna nan sluagh?" (Mal. iii. 14.) Mar dhearbhadh air a' chùis so cha-n eil spéis ac' uair sam bith do gach àint air am fiosrach iad, no cha bhiodh nàir' orr' a chaoidh, (Salm cxix. 6,) ni mò bheir iad ionnsaidh air cur an aghaidh gach peacadh air am beil iad làn-fhiosrach, gun cheilg shònraichte 'nan cridhe féin, no, bhiodh iad saor o dhìteadh-cridhe, agus mar sin dh' fhaodadh iad air deagh stéidh dànachd a bhi ac' an làthair Dhé. (1 Eoin ii. 21, 22.) Nan aidicheadh iad Criosd o rùn gràidh, 's le teas-ghràdh dha, agus air son crìoch cheart, bhiodh e mar fhiachaibh air Criosd o 'fhacal féin, iadsan aideachadh am fianais 'Athar. Mat. x. 32.

III. Ge b'e fhad 's a tha na cealgairean a' dol air an aghaidh anns an obair sin leis am beil sluagh air an treòrachadh a dh' ionnsaidh Chriosd, gidheadh cha-n eil iad idir air tùs ag iarraidh Rìoghachd Dhé agus'f hìreantachd-san. (Mat. vi. 33.) Cha-n e idir an t-aon ni feumail, eadhon càirdeas agus co-chomunn ri Criosd, roghainn an cridhe thar gach aon ni eile, no cha bhiodh a' chuid mhath sin air a thoirt uatha gu bràth. Luc. x. 42.

IV. Ge b'e samhla cealgach gràis a th' ann an cealgairean, gidheadh tha iad uil' air an altrum as eugmhais obair shlàinteil Spioraid Chriosd ; agus is leòir sin chum an dùnadh a mach o shochair a chomharraidh so, nach eil iad a' cur cùl ris na nithibh sin, no idir tŭr fhalamh dhiù, ach 's ann a tha iad 'gan socrachadh féin orra do ghnà mar an Slànaighear, air chŏr 's nach eil iad a' strìochdadh do dh' fhìreantachd Dhé. (Rom. x. 3.) Agus is leòir sin gu 'n cumail fada bho Chriosd, nach aontaich gu bràth seann trusgan nan cealgairean a chàradh le 'aodach nuadh féin, no idir 'fhìon nuadh a chur 's na seann searragaibh. Mat. ix. 16, 17.

V. Faodaidh sinn a ràdh, mu chealgairean agus mu dhaoine ain-diadhaidh, mi-naomha, ged bhiodh aca gach ni tha 'nan comas, gu'm beil trì nithe ro àraid a' chreidimh Chriosdail a dh' easbhuidh orra.—(1.) Cha-n eil iad a' toirt fainear am feum anabarrach a th' ac' air

Iosa Criosd, no idir a' cur cùl r'am fìreantachd féin, air chor 's gu'm beil iad a' gabhail gràin diù féin, a' feitheamh chum cobhair fhaotainn o Dhia." 'S iad a mhuinntir a fhuair a leithid sin do shealladh dhiù féin, a thàinig Criosd a dh' iarraidh agus a thearnadh. (Luc. xix. 10.)—(2.) Cha do ghabh iad uair sam bith ri Iosa Criosd mar an t-aon ionmhas a tha mhàin comasach air daoine 'dheanamh saibhir, agus an làn shàsachadh ; agus cha mhò a dh' aontaich iad riamh gu tréibh-dhireach, dùrachdach le innleachd Dhé anns a' cho-cheangal, 's mar sin cha-n airidh iadsan air ; cha mhò a dh' inndrinn rìoghachd Dhé air mhodh slàinteil 'nan chridhe. " A ta rìoghachd nèimh coltach ri ionmhas air fhalach am fearann ; ni an déigh fhaotainn, a dh' fhalaich duine, agus air sgàth a ghàirdeachais air a shon, dh' imich e agus reic e na bha aige uile, agus cheannaich e am fearann sin." (Mat. xiii 44.)—(3.) Cha-n eil iad uair sam bith da rìreadh a' gabhail ri cùing Chriosd gu h-iomlan, a' meas gu'm beil a thoil gu léir cothromach agus math, naomh agus spioradail, mar a chì sinn: (Rom. vii. 12,) agus air an aobhar sin cha-n eil suaimhneas sam bith air òrduchadh dhaibh tre Chriosd. " Gabhaibh, mo chùing oirbh , agus fòghlumaibh uam, oir ta mise macant' agus iriosal an cridhe: agus gheibh sibh fois do bhur n-anamaibh." (Mat. xi. 29.) Uime sin cò air bith thu, ma dh' fhaodas tu còir shoilleir cheart a thagradh air na trì nithibh sin

a chaidh ainmeachadh tha thu ni's faide air t'aghaidh ann an obair na diadhachd na tha gach uile chealgair 's dhuine ain-diadhaidh, mi-naomha air thalamh, 's cha-n ion dut eagal a bhi ort gu'm beil thu 'n àireamh na muinntir sin, air dhut a bhi freagarrach do chrìoch mhòr agus do rùn an lagha agus an t-soisgeil.

*Cunn.* Ar leam, gu'm faod mi air uairibh, còir a thagradh le barantas air comharradh sin an nuadh-chreutair ; ach air àm eile tha peacadh a' faighinn buaidh orm, air chŏr 's gu'm beil mi gu ro mhòr a' cur an teagamh gach obair a tha 'n taobh a stigh dhiom.

*Freag.* 'S muladach an gnothach gu'm beil daoine tha 'g aidmheil ainm Chriosd, 'nan tràillean cho mòr do'n pheacadh 's a tha mòran diù. Gidheadh, mar fhreagradh do'n chunnuil, chì sinn na naoimh 's an Sgriobtur a' tagradh còir air Dia 's air a chomh-cheangal gu dligheach ceart, air deagh stéidh, 'nuair tha aingidheachd a' faotainn làmh-an-uachdar orra. " Thug euceartan buaidh oirnn : ar n-eusaontais glanaidh tusa uainn." (Salm lxv. 3.) Tha Pòl a' toirt buidheachais do Dhia tre Chriosd, 'nuair tha lagh 'na bhallaibh, 'ga thoirt am bruid do pheacadh. (Rom. vii. 23, 25.) Ach a chum 's gur fearr a thuigear, 's a cho'-chuirear a leithid sin de dh-fhìrinn, 's éigin duinn an t-eadar-dhealachadh a tha eadar pecannan ro an-trom uabhasach, agus mearachdan gnàthaichte a nochdadh, no peac-

aidh a thig air duine gun fhios da, gun roimh-smuainteachadh orra, no idir 'g am meòraich 'na inntinn roi'-làimh. Tha e ro chruaidh air duine 'm fad 's a bhuanaicheas e fo chumhachd a cheud seòrsa, a chaochla gràsmhor a thoirt fainear, ged bhiodh e da rìreadh air oibreachadh ann; agus tha e ro dhuilich co-fhurtachd sam bith a tharruinn uatha, gus am bi an duine ann an tomhas eigin air a shaoradh o chumhachd nam peacannan sin, gus am bi e mothachail orra, 's gu 'n teann e gu ro dhùrachdach ri cur 'nan aghaidh le làn-rùn. Tha sinn a' faicinn gu'n do ghairm Daibhidh òglach Dhé dheth féin air ball an déigh dha pobull Dé àireamh; ach 's ann a bha e 's an àm sin fo gheur-mhothachadh air a pheacadh. (2 Sam. xxiv. 10.) Tha Ionas a' tagradh còir air Dia mar a mhaighistear fo a cheannairc, ach tha e 'san àm sin a' gabhail aithreachais air son 'eusaontais, agus ann am mòr fhéirg ris féin air son a pheacaidh. (Ionas i. 9–12.) 'S an àite so romhainn, labhraidh sinn beagan mu mhearachdan gnàthaichte, no, peacaidh anmhuinneachd, agus mu olc a' chridhe, nithe mu'm beil Pòl a' gearan.

Agus ann an labhairt mu na nithibh sin, ni sinn feum de nithe àraid de'n t-seachdamh caibidil chum nan Ròmhanach, leis am beil Pòl a' dearbhadh a chòir féin air Criosd, agus ma tha thusa comasach air an co-chur riut féin, tha 'chùis gu math eadar Dia agus t' anam.

(1.) 'Nuair tha Pòl a' mothachadh nach eil e comasach a bhi a réir lagha Dhé, cha-n eil e a' cur coire air an lagh, gu'm beil e cho ro-theann 's nach urrainn daoine a choimhid, mar is gnà le cealgairean a ràdh ; ach 's ann tha e a' cur na coire ás a leth féin, air dha bhi feòlmhor, ana-miannach ; agus tha e 'g radh mu 'n lagh, gu'm beil e math, naomh' agus spioradail, (Rom. vii. 12, 14.)—(2.) 'S urrainn e a ràdh, gu'n robh e gearr air a' mhath a bha 'na rùn, 's gu'n do chuir se e-féin g'a dhùlan, 's gur minig a thug e ionnsaidh dhùrachdach air cur an aghaidh an uilc anns an do thuit e. (Rom. vii. 15–19.)—(3.) Tha e 'g ràdh gur h-e peacadh bhi faighinn buaidh air a's gnàth-obair dha, air chor's gu'm beil e 'ga mheas féin truagh air son a leithid sin, " do chorp bàis," o'm beil e a' gabhail mòr-fhadal gu bhi air a shaoradh, (Rom. vii. 24.)—(4.) Tha e 'g ràdh, am fad 's a bhios e fo chumhachd agus fo lagh a' pheacaidh, gu'm beil nì-eigin ann an grunnd a chridhe a tha cur an aghaidh a' pheacaidh, ged tha 'chùis a' fairtleachadh air, leis 'm bu mhiann a bhi air sheòl eile, 's an uair a gheibh an ni sin lamh-an-uachdar air a' pheacadh, 's ro shòlasach an ni e. (Rom. vii. 22, 25.) Agus air son nan nithe sin, tha e 'toirt buidheachas do Dhia nach eil dìteadh sam bith ann an Criosd. (Rom. vii. 21, agus viii. 1.) A nise mata, feuch an urrainn dut còir a thagradh air na nithibh sin.—(1.) Ma tha thu

fàgail na coire agad féin 's a' moladh an lagha 'nuair a tha thu teachd gearr air —(2.) Ma dh' fhaodas tu a ràdh gu'm beil thu toirt ionnsaidh gu minig cur an aghaidh a pheacaidh gu tréibh-dhireach, dùrachdach, 's a réir mar a's fiosrach thu, gu neo-chealgach ; 's gu'm beil thu deònach am math a chur an gniomh, mu'm faigh am peacadh buaidh ort.—(3.) Ma dh' fhaodas tu a ràdh, gu'm beil thu cho fiosrach eòlach mu t'fhàilinnibh agus mu d' mhearachdaibh 's gu'm beil thu ga d' mheas féin ro thruagh air an son, agus air son corp a' bhàis, ni is e 'n fhreumh agus an tobar o'm beil a leithid sin de nithibh a' sruthadh.—(4.) Ma dh' fhaodas tu a ràdh, gu'm beil earrann an taobh a stigh dhiot a tha cathachadh an aghaidh nam peacannan sin, leis am b' àill a bhi gluasad air an t-slighe cheart, 's a tha, mar gu'm b' ann làn-toilichte 'nuair a bhios iad a' siubhal an slighe Dhé tha chùis gu math. Ach a mhàin gabh comhairle, agus na dean tàmh na fois gus am bi thu ann an tomhas àraidh cuibhte de stéidh na cunnuil so, no, air a' chuid a's lugha, gus am faod thu gun teagamh a ràdh, gu'm beil thu le t'uile dhìchioll a' dian-strì an aghaidh nan nithe sin. Tha e 'na chuideachadh ro fheumail chum cur an aghaidh cumhachd a' pheacaidh, Iosa Criosd a dhlù-leantainn tre chreidimh, mar tha e 'na earrann de naomhachd a tha ro ion-mhiannaichte, agus ro fhreagarrach do thoil Dé, 's a chum a' chrìoch a dh'

òrduich e 's an t-Soisgeul a thoirt mu'n cuairt. " A bheatha a ta mi nis' a' caitheadh 'san fheòil, tha mi 'ga caitheadh tre chreidimh Mhic Dhé, a ghràdhaich mi, agus a thug e féin air mo shon. Cha-n eil mi cur gràis Dè an neò-bhrìgh." (Gal. ii. 20, 21.) Agus mar sin bu chòir do dhaoine ionnsaidh theann a thoirt air creideamh a bhi aca, do bhrìgh gur gniomh e a tha ro thaitneach le Dia. " Is i so obair Dhé, gu 'n creid sibh anns an Tì a chuir e uaith." (Eoin vi. 29.) Air chŏr 's gur h-e sin an dòigh ullamh chum beatha agus brìgh a tharruinn o Iosa Criosd an fhreumh bheannaichte, a bheir toradh agus tairbh anns gach càs, mar a chì sinn, 'san t-soisgeil so. " Fanaibh annam-sa, agus mise annaibh-sa : Mar nach urrainn a' gheug toradh a thoirt uaipe féin, mur fan i 'san fhìonan, cha mhò is urrainn sibhse mur fan sibh annam-sa. Is mise am fìonan, sìbhse na geugan : an tì a dh' fhanas annam-sa, agus mise annsan, bheir esan mòr thoradh uaith ; oir as m' eugmhais-sa cha-n urrainn sibh aon ni a dheanamh." Eoin. xv. 4, 5.

---

## CAIB. XI.

*Mu chomh-pàirteachaibh àraid o Dhia, 's mu oibreachadh gràsmhor sònraicht' a spioraid.*

*Cunn.* Cha-n eil co-roinn agamsa do na co-

pàirteachaibh àraid sin o Dhia, agus do dh' oibreachadh 's do dhol amach a Spioraid, a tha air ainmeachadh'san Sgriobtur, nithe mu'm beil daoine tha ann an staid ghràsmhor gu minig ag iomradh, 's air am beil iad a' ruigheachd: 's a chionn gu'm beil na nithe ceudna a dh' uireasbhuidh ormsa, tha mi cur mo staid féin gu ro mhòr an teagamh.

*Freag.* Ainmichidh mi gu h-aith-ghearr cuid do na co-pairteachaibh ro luachmhor sin, 's tha dòchas agam, 'nuair a shoilleirichear air mhodh ceart iad, nach bi ach beag bunachair aig gearain eudmhor iomadh neach a th' ann an staid nan gràs.

*Air tùs*, (a bharrachd air na geur-mhothachaibh sin do spiorad Dhé leis an gnà slighe Chriosd a thoirt a stigh do dh' anmaibh dhaoine, agus iad sin mar an ceudna tha gu minig an déigh làimh 'nan co-chuideachd,) Tha *seula* do spiorad Dhé ann air ainmeachadh 'san Sgriobtur, agus 'se 'n t-aon ni àraid a th' ann, obair naomhachaidh an Spioraid Naoimhe, a' dealbh ìomhaigh Dhé 's a thoil fhoillsicht' air duine, mar dh' fhàgas seula 'choltas no a dhealbh féin air an ni bhios air a sheuladh. 'S amhail a ta so, " Gidheadh a ta bunait Dhé a' seasamh daingean, aig am beil an seula so, Is aithne do'n Tighearn an dream sin a's leis. Agus, Gach neach a tha 'g ainmeachadh ainm Chriosd, tréigeadh e eucoir." (2. Tim. ii. 19.) Agus mar so tha mi smuainteachadh gu'n abrar fianais ris an nasgadh so. " An tì a chreideas

ann am Mac Dhé tha 'n fhianais aige ann féin ;" (1 Eoin v. 10,) 'se sin gu'm beil na bunachair leis am beil còir air Criosd r'a dhearbhadh anns gach creideach; oir tha rud-eigin do Spiorad Dhé ann, ni tha 'na fhianais chinnteach, ged nach eil e gach aon àm làn-shoilleir.

*Anns an dara h-àite*, Tha co-chomunn ri Dia ann mu'm beil na daoine diadhaidh gu minig ag iomradh, leis am beil iad a' toirt fainear làthaireachd mhothachail Dhé ag ath-bheothachadh an anma gu ro mhòr. Ach ma labhras sinn mar bhuineadh dhuinn, 'se co-chomunn ri Dia, aon chòir a bhi eadar Dia agus an duine a ghabh ris tre Chriosd. 'Se sin co-pairt, no còir choitcheann a bhi eadar Dia agus duine : cha n-e mhàin gu'm beil còir aig duin' air Dia féin, ach mar an ceudna air gach aon ni as leis an Tighearna ; air an dòigh cheudna tha còir àraid aig Dia air an duine, agus air gach ni a bhuineas da. Tha co-chomunn eadar fear-pòsda agus a bhean, leis am beil còir àraid ac' air pearsaibh a chéile, 's air gach ni eile a bhuineas daibh : 's amhail a tha 'n so : tha leithid sin do cho-chomunn againn ri Dia, 's esan ar Dia, agus tha làn-chòir againn air gach aon ni, air son gur leinn Triath na beatha agus àrd Chruithear nan uile nithe. Tha'n co-chomunn so ri Dia gach aon àm aig na fìor chreidich uile, mar a nochdas sinn an déigh so. Tha mi 'g aideachadh gu'm beil feum gnàthaichte r'a dheanamh de'n cho-

chomunn sin, leis am beil daoine gu neo-sgàthach a' gabhail gnothach ri Dia, agus ris gach ni a bhuineas da, mar an cuid àraid féin, le mòr-dhànadas agus le dlù-dhàimh, gu sònraicht' an àm a bhi toirt aoraidh dha, 'nuair a bhios an t-anam an cainnt shòlasaich ris an Dia bheò, a' faighinn co-pairt do'n nàdur dhiadhaidh, a' fàs coltach ris-san, 's ag imeachd gu ro shòlasach trid a bhuaidhean, agus le rud-eigin do mhuinighin, a' beachdachadh air na nithibh sin mar a chuid àraid féin ; their sinn co-chomunn ri Dia anns na h-òrdughaibh ris an ni so. Gun amharus cha n-eil so cho tric na cho gnàthaicht' air a dheanamh follaiseach do dhaoine, 's cha n'ionann tomhas co-pairt a tha aig uile phobull Dé dheth ; agus gun amharas tha e fìor, nach eil duin' a' làn-thuigsinn anns gach àm air an aon dòigh an ni tha 'n rùn Dhé d' a thaobh, gidheadh tha gu cinnteach co-chomunn ri Dia, [sin r'a ràdh, a chòir choitcheann a tha eadar Dia agus an duine sin a tha air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ris,] a' seasamh do ghnà gu cinnteach daingeann ; 's tha na h-uiread so do cho-chomunn ri Dia anns na h-òrdughaibh aig gach uile chreideach, 's gu'm beil coluadar aig an cridhe ris an Dia bheò ann an sin, an dràst' agus a rithist, 's a tha ann an tomhas air atharrachadh chum ìomhaigh Dhe ; 's cha ruigear a leas a bhi ni's faide an teagamh m'a thimchioll.

*Anns an treas àite,* Tha ni-eigin ann ris an

abrar *companas* ri Dia, a tha mar an ceudna gu minig air a ghabhail ann an seadh mearachdach am measg nan creideach. Ma's h-e ni th' air a chiallachadh le còmpanas; sinn a ghluasad 'n ar dleasanas mar ann am fianais an Dé uile-léirsinnich, a tha 'g ar faicinn 's 'g ar cluinntinn, 's a tha fianaiseach d' ar n-uile ghiùlan; 's ni e tha coitcheann do gach aon neach a tha ann an staid nan gràs; agus tha e ac' uile 'nan cleachdadh 's 'nan rùn. "Chuir mi 'n Tighearna romham a ghnà." (Salm xvi. 8.) Seadh, agus is minig a tha iad 'ga chur an gniomh, 'nuair tha 'n spiorad ann an deagh shuidheachadh; tha iad a' siubhal mar gu'm biodh iad a' faicinn Triath na beatha 'na sheasamh r'an taobh, agus tha smuaintean àraidh aca mu dheagh-ghean tre Chriosd; "Gu fìrinneach tha ar comunn-ne ris an Athair agus r'a Mhac Iosa Criosd." (1 Eoin i. 3.) Ma tha sinn le co-chomunn a' ciallachadh a bhi ann an coluadar sòlasach, blasda, mothachail ri Dia, a tha g ath-bheothachadh 's a' toirt mòr-shòlas do'n anam, osbarr air na tha cogais an dleasanais a' deanamh; is e th'ann an sin a bhi 'g imeachd ann an solus dealrach a ghnùise, agus 'na làthaireachd mhothachail; 's tha e coltach gu'n robh mòran de'n cho-chomunn so aig Enoch, 'nuair tha e air a ràdh gu 'n d' imich e maille ri Dia, (Gen. v. 24.) gidheadh cha n-eil e cho gnàthaichte ris a' cheud cho-chomunn a dh' ainmicheadh, no cho coitcheann do gach fior

chreideach ; oir ann an so tha 'n t-anam air a lìonadh le smior agus le saill, a' dlù-leantainn r'a fhear-stiùraidh, 's air a chumail suas gu ro shònraichte le dheas làimh. "Mar *le* smior agus *le* saill sàsaichear m' anam, agus le bilibh aoibhneach molaidh mo bheul *thu;* Tha m' anam a' dlù-leantainn riut ; cumaidh do dheas làmh suas mi." (Salm lxiii. 5, 8,)

*Anns a' cheathramh àite,* Tha ni ann ris an abrar *saor chomas* dol a dh'ionnsaidh Dhé ; agus tha mi meas gur e so gach ceap-tuislidh a th' anns an t-slighe eadar Dia agus duine a thoirt ás an rathad, air chor 's gu'm beil comas aig an duine teachd am fagus da. Theirear gu'm beil comas againn dol a dh' ionnsaidh duine cumhachdach, 'nuair bhios na dorsan air am fosgladh, 's an luchd-coimhid air an cur uaithe, agus comas againn tighinn dlù dha : 's amhail a tha e 'san àite so. Tha 'n saor-chomas so 'san Sgriobtur, air a ghabhail air uairibh anns an t-seadh so, gu'm beil Criosd a' réiteachadh na slighe, 's a' toirt air falbh an nàimhdeis a bha eadar Dia agus peacaich, air chor 's gu'm beil a nise slighe réidh aig daoine chum teachd a dh' ionnsaidh Dhé tre Chriosd. "Oir trid-san tha araon slighe againn gu dol e steach tre aon Spiorad chum an Athar." (Ephes. ii. 18,) Agus air uairibh eile tha e air a ghabhail an riochd feum gnàthaicht' a chomais a choisinn Criosd, 'nuair a bheir duine fainear gu'm beil gach ceap-tuislidh 's gach eadar dhealachadh a

bha eadar e-féin agus Dia air an toirt as an t-slighe; cha n-eil Dia neo-bhàigheil ris, no mar choigreach 'ga chumail féin uaithe, no idir ag amharc air le gruaim: ach tha comas aige teachd eadhon gu 'ionad còmhnaidh. (Iob xxiii. 3.) Bha'n duine math so a' gearan gu'n robh sin a dh' easbhuidh air, 'nuair tha e 'g ràdh, "Feuch, théid mi air m' aghaidh, ach cha n-*eil* esan ann; agus air m' ais, ach cha mhothaich mi e: Air an làimh chlì, far am beil e 'g oibreachadh, ach cha-n fhaic mi e." (Rann viii. 9.) Tha cheud ghnè chomais cumanta do na h-uile chreidich; tha iad air an toirt dlù da le fuil a' chùmhnanta, 's cha n-eil iad ni's mò fada uaithe, o 'n a chaidh an nàimhdeas bàs-mhor a bha eadar Dia agus iad féin a thoirt air falbh. Ach tha 'n comas anns an t-seadh eile air a fhrithealadh ni's mò a réir àrd-uachdranachd agus toil an Tighearna, agus tha e air fhàgail an cumhachd nan creideach a chumail uatha féin, agus an toil leis an Tigh-earn a bhuileachadh gu tròcaireach orra a rithist saor; 's mar sin tha e fodha 's an uachd-ar, air chor 's nach ion staid duine chur an teagamh air a shon.

*Anns a' chùigeadh àite,* Tha ni ann ris an abrar *saors'* ann am fianais Dé; agus 'se so ann an seadh ceart, saorsa, no labhairt shaor ri Dia. Tha mòran a' cur an staid féin an teagamh, a chionn gu'm beil so an dràst' agus a rithist a dh' easbhuidh orra, o'n a

tha 'n Sgriobtur ag ràdh, " Far am *beil* Spiorad an Tighearna, tha saors' an sin." (2 Cor. iii. 17.) Ach tha iad gu neo-chothromach a' ceangal na saorsa mu 'n do labhradh 'san àite sin, ris an labhairt shaor so am fianais Dé. Tha mi 'g aideachadh far am beil Spiorad an Tighearna air mhodh slàinteil a' foillseachadh toil Dé anns an Sgriobtur do dhuine, gu'm beil saors' ann an sin o cheangal sam bith do lagh nan deasghnàth, 's o chumhachd dìtidh lagh nam modhannan, agus o mhòran do'n dòrchadas agus do'n aineolas sin, a tha mar sgàile air na cridheachaibh a th'ann an staid nàduir, a' cumail Chriosd anns an t-soisgeul am falach uatha. Tha mi 'g aideachadh mar an ceudna, gu'm beil eadhon an t-saorsa so air uairibh, ni is e saor choluadar ri Dia, "ar cùis a chur sìos an òrdugh 'na làthair," agus ar "beul a lìonadh le argamaidibh" (Iob xxiii. 4.) air a dheònachadh do na daoine diadhaidh, ach cha n-ann mar tha saors' air a gabhail 's na seadhaibh roi'-ainmichte. Ged a chuir an Tighearna mar fhiachaibh air féin Spiorad na h-ùrnaigh a thaomadh a nuas ann an tomhas eigin air taigh Dhaibhidh uile. (Sech. xii. 10.) Gidheadh tha co-pàirteachadh so an Spioraid ris an abair sinn labhairt shaor ri Dia, air uairbh air eadar-sgarachdainn gu mòr o dhànachd làidir an àm a bhi ri ùrnaigh, air a' chuid as lugha gus am bhi e dlù air a' chrìch ; 'sann a tha e gu mòr a' co-sheasamh ann am beòthalachd na tuigse chum an ni tha duine r'a

labhairt am fianais Dé a làn-thuigsinn, air chor 's gur h-aithne dha a' chùis a chur an òrdugh: agus a rithist, tha briathran snasmhor, freagarrach, ro dhrùighteach, no ro chumhachdach agus neartmhor ann. Tha mar an ceudna dùrachd Spioraid air a chur ris na nithe sin ann an ùrnaigh, air am beil an Sgriobtur a' labhairt; tha 'n t-anam ag aomadh le dian-thogradh a dh' ionnsaidh Chriosd, agus tha e ro dhùrachdach an àm bhi cur suas achanaich ri Dia. Tha 'n cridhe mar an ceudna a' leaghadh air mhodh àraidh, agus tha tomhas mòr do Spiorad nan gràs agus na h-achanaich gu minig ann an co-chuideachd na saorsa so; (Sech. xii. 10.) Air chor 's gu'm beil an t-anam air a thaomadh a mach ann an làthair Dhé 'nuair tha iad ann am mòran do bhristeadh-cridhe, agus do dhùrachd Spioraid, tha comas ac' an inntinn uile a leigeadh ri Dia gu ro shaor, mar Dhia beò uil'-fhiosrach, a tha (air a' chuid as lugha) a' toirt an ùrnaighean fainear. Tha air uairibh dànachd an co-chuideachd na saorsa so, air chor 's nach labhairt shaor e mhàin, ach mar an ceudna labhairt dhàna an làthair Dhé. 'S e sin an dànachd le muinghin, " Anns am beil againn dànachd agus slighe gu dol a steach ann am muinghin trid a chreidimh-san."(Ephes. iii. 12.) Cha n-eil so cho tric air a phàirteachadh ri daoine ris an t-saors' eil, gidheadh tha e gnàthaichte: tha anns an t saorsa so a bharr air na thuirt sinn roimhe, rud-eigin do dhrùghadh an

Spioraid air creidimh 'ga bhrosnachadh gu ùrnaigh bheothail, thogarrach a dheanamh. Tha suidheachadh inntinn ann a tha taitneach, tiomhaidh, muladach, leis am beil duine ri taomadh a mach rùn a chridhe an uchd Dhé, 's a' tagradh a chùise 'na làthair mar Dhia beò, le rud-eigin do mhuinghin air 'fhàbhar 's air a dheagh-ghean; agus cha n-eil mòran do na naoimh a' ruigheachd air tuilleadh do làthaireachd mhothachail. Cha n-eil teagamh sam bith mu thimchioll staid duine, a thaobh saors' an làthair Dhé, anns an t-seadh so mu dheireadh do bhrìgh nach eil ni sam bith an so ro fheumail chum staid ghràsmhor a dheanamh suas; tha cuid do dhaoine aig am beil so, agus cuid eil' aig nach eil e; tha e air uairibh aig cuid do dhaoine, agus tha e dhìth orr' aig àm eile, air chor 's gu'm beil e fodha 's an uachdar, ac' agus uapa; gidheadh faodaidh mi ràdh, gu'm faod daoine tha ann an staid ghràsmhor mòran a dheanamh, le cumhachd ro ghnàthaichte, a' deanamh còmhnadh riu chum ruigheachd air a leithid sin do dh' fhonn spioraid, agus a mhealtainn do ghnà.

*Anns an t-sèathadh àite*, Tha ni àraidh ann ris an abrar *cumhachd* no *deachdadh an Spioraid.* Tha 'n drùghadh no'n cumhachd gràsmhor so an dara cuid gnàthaichte, agus 'se so oibreachadh an Spioraid Naoimh' air an anam, agus cleachdadh gràis ann, leis am beil iad an còmhnaidh air an cumail beò, 's ann an rud-eigin

do ghnàthachadh 's do oibreachadh, ged nach eil iad so-aithnichte. Tha mi breithneachadh gu'm beil an drùghadh so do ghnà ann an co-chuideachd nan creideach, 's gur e sin a th' air a ghealltainn, le bhi 'gan uisgeachadh a dh'òidhch' agus a latha agus gach aon àm. (Isa. xxvii. 3.) No tha'n cumhachd so ni's sònraicht' agus ni's àraid, agus tha e cho éifeachdach do dh' anam a th' ann an staid nan gràs, 's a bha ghaoth agus an anail do na cnàmhan tiorma, 'gan cur an deagh òrdugh, (Esec. xxxvii. 9 10.) 's mar an drùchd no'n t-uisge do'n fheur, no do'n àilean air ùr ghearradh, 's do'n talamh thioram. (Salm lxxii. 6.) 'Se leithid sin de dhrùghadh a th' air a chiallachadh ann an Dàn. iv. 16. le séideadh na gaoithe deas, a thoirt air an spìosraidh brùchdadh a mach. 'Nuair tha 'n spiorad a' gluasad air a mhodh so, tha gràsan Dhé anns an anam ag oibreachadh ni's beothaile. 'Se so meudachadh a' chridhe leis am beil duine a' ruith ann an slighibh Dhé. (Salm cxix. 32.) Tha 'n drùghadh so ni's fhusa mhothachadh na cheud chuid, 's cha n-eil e cho tric air a bhuileachadh air daoine. Tha mar an ceudna, an soirbheas a' séideadh air uairibh ni's mò air aon ghràs, agus air uairibh ni's soilleire air gràs eile; agus gu minig air iomadh gràs 'san aon àm; agus 's ann a réir an tomhais de'n chumhachd so, beag no mòr, a tha 'n t-anam ag oibreachadh ni's beothaile no ni's socraiche a

thaobh Dhé: Agus o'n a tha creideamh na ghràs cruthaichte 'san anam, tha drùghadh so an Spioraid air uairibh ni's lugha, 's air uairibh ni's mò, agus 's ann a réir sin a tha dearbhchinnte mu chreideamh beag no mòr.

*Anns an t-seachdamh àite*, Tha *éisdeachd ùrnaigh* ann mu'm beil an Sgriobtur gu minig a' labhairt: 's tha mòran a' cur càmpair orra féin m'a timchioll, a' baralachadh nach eil eòlas sam bith ac' oirr' o'm fiosrachadh féin. Tha mi 'g aideachadh gu'm beil éisdeachd fhàbharrach ùrnaigh ann; ach 's éigin duinn a thoirt fainear gu'm beil i dà-fhìllte: An dara cuid. (1.) 'Se a leithid 's a tha duine gu soilleir r'a chreidsinn mar argamaid air stéidhibh sgriobtuir; mar a ta, ma theich mi dh' ionnsaidh Chriosd, 's ma tha mi dlùthachadh ri Dia annsan, ma tha mi deanamh ùrnaigh a réir a thoile, gun a bhi toirt spéis do dh' aingidheachd am chridhe, a' cur creidimh an gniomh mu thimchioll an ni tha mi 'g iarraidh, gu cinnteach no air chùmhnant', a réir gnè an ni bhios ann, agus geallaidhean m'a thimchioll; 's éigin domh a chreidsinn gu'm beil Dia a' cluinntinn m' ùrnaigh, 's gu'n toir e dhomh an ni bhios math air mo shon a réir nan sgriobtur sin. "Ge b'e nì a dh' iarras sibh a' m' ainm-sa, ni mise sin."(Eoin xiv. 13, 14,) "Is e so an dòchas a ta againn annsan, ma dh' iarras sinn ni sam bith a réir a thoile, gu'n éisd e ruinn."(1 Eoin v. 14,) "Creidibh gu 'm faigh sibh, agus gheibh sibh."

(Marc xi. 24,) "Ma bheir mi spéis do euceart a' m' chridhe, cha n-éisd an Tighearna *rium.*" (Salm lxvi. 18.) Agus mur tabhair mi spéis do 'n olc, faodaidh mi a chreidsinn gu'm beil e g'am éisdeachd. No. (2.) Tha duine gu mothachail a' toirt fainear gu'm beil Dia ag éisdeachd r'a ùrnaigh, 's tha' chùis sin air a dearbhadh d'a chridhe, ás eugmhais geur cho-dhunadh a tharruinn gu h-éigneach o reuson. 'S e a leithid sin do dh' éisdeachd ùrnaigh a fhuair Hanna, "Cha robh a gnùis ni b' fhaide *dubhach.*" (1 Sam. i 18.) Gu cinnteach dh' oibrich an Tighearn' air a creidimh, agus làn-chreid i gu'n d' fhuair i éisdeachd; cha robh e air chomas d'i a' chùis a dhearbhadh le argamaid sam bith; oir cha robh stéidh aic' air an suidhicheadh i briathran na h-argamaid a réir sgriobtuir, anns an ni shònraichte sin; dhealbh Dia gu mothachail air a chridhe e air dhòigh àraidh, air chor 's gu'n do chreid i e. Cha n-eil so gu tric' air a bhuileachadh air daoine, gu h-àraid ann an cùisibh a dh' fhaodar a shoilleireachadh o'n sgriobtur; uime sin 's ann le'n creideamh a chur an gniomh mu'n cheud ni a bhios daoine gu mòr air an riarachadh, 's bu chòir dhaibh a leigeil gu toil mhath Dé féin, chum a bhuileachadh orra na chitheadh e iomchuidh do'n dara ni. Cha chòir staid ghràsmhor duine chur an teagamh, air son a leithid sin do dh' éisdeachd ùrnaigh.

*Anns an ochdamh àite,* Tha *dearbhachd* ann air deagh-ghean Dé le'r spioradaibh féin a' togail

fianais air a' chùis; agus tha'n dearbhachd sin air a shoilleireachadh leis na briathran so;—Ge b'e chreideas ann an Criosd cha téid e am mugha am feasd; ach tha mise a' creidsinn ann an Criosd; air an aobhar sin cha téid mi àm mugha gu bràth. Ge b'e aig am bi gràdh do dh-àintibh Dhé gu léir, cha chuirear gu nàir' am feasd' e: ach tha spéis agamsa d'a àintibh uile; uime sin cha bhi nàir orm. Tha mi 'g ràdh, le reusonachadh air a mhodh so, agus le nithe spioradail a choimeas ri nithe spioradail, gu'm faod duine ruigheachd air dearbh-chinnte m'a staid ghràsmhor. Tha e air a chiallachadh, Gràdhachadh ann an gniomh agus ann am fìrinn leis am faod sinn dearbh-chinnt' a thoirt d'ar cridheachaibh an làthair Dhé, 's gu'm faod duine gàirdeachas a dheanamh le fianais deagh chogais. Faodaidh dànachd a bhi aig duine thaobh Dhé, mur dìt a chridhe e," (1 Eoin iii. 18, 19. 2 Cor. i. 12. 1 Eoin iii. 21.) Faodaidh sinn an sin ruigheachd air rud-eigin do chinnte m'ar staid, le fianais ar Spioraid féin, ged nach ruig sinn air làn-chinnte m'a thimchioll. Cha n-eìl mi 'g àicheadh nach eil rud-eigin do chòmhnadh Spioraid Dhé, anns an fhianais so a tha ar spiorad-ne a' deanamh a thaobh dearbh-chinnte: ach tha mi breithneachadh nach eil feum ach air còmhnadh ro ghnàthaichte, ni ás eugmhais nach eil sinn comasach air ni sam bith a dheanamh. A nise, faodaidh creidich thuigseach, a tha coimhid deagh chogais 'nan

caithe-beatha, ruigheachd air an dearbhachd so. Air an aobhar sin, tha dòchas agam, nach ruig connspaid sam bith a leas a bhi mu thimchioll staid ghràsmhor duine; oir ma shaoras duin' e-féin o dhìteadh-cridhe, ruigidh e gun dàil air an dearbh-chinnte so.

*Anns an naothamh àite*, Tha *fianais Spioraid* Dhé ann, air ainmeachadh ann an Rom. viii. 16, "An spiorad féin a' deanamh fianais maille r'ar spiorad-ne, gur sinn clann Dhé." Tuigear oibreachadh so an spioraid ni's fearr, ma nochdas sinn dearbh-aobhar sam bith leis am beil ar spiorad a' togail fianais gur clann do Dhia sinn: mar eiseamplair, "ge b'e ghràdhaicheas na bràithrean, chaidh e thairis o bhàs gu beatha," 's air an aobhar sin tha e ann an Criosd: ach tha mise gràdhachadh nam bràithrean; uime sin, chaidh mi "thairis o bhàs gu beatha." Ann an so tha trì ghné oibre an Spioraid, no, trì oibrichean air dòigh a's soilleire; 'se a' cheud ghné, dealradh do sholus Dhé air a' cheud earrann do na briathraibh so, a' dearbhadh an ùghdarrais naomha, mar fhacal Dé. 'S éigin do spiorad Dhé fianais a dheanamh air diadhachd an sgriobtuir, agus gur e facal neo-mhearachdach Dhé e, fada thar gach connsachd eile a dh' fhaodar a ghnàthachadh air a shon. 'S e 'n dara oibreachadh dealradh glòirmhor soluis o'n Spiorad, a' dealradh air an dara h-earrann de 'n reusan, 's mar sin air a ghràsaibh féin anns an anam, a' nochdadh gur

gràsa fìor iad, a tha freagarrach do'n chùnntas a tha'n Sgriobtur a' toirt mu'n timchioll. Mar so tha e air a ràdh, gu'n "aithnich sinn tre a Spiorad na nithe tha air an toirt duinn gu saor o Dhia." (1 Cor. ii. 13.) Tha 'n treas gné oibre a réir an treas earrann do reusan na h-argamäid, no an co-dhùnadh; agus tha mi breithneachadh nach eil ni sam bith ann an so ach drùghadh air creideamh, 'ga neartachadh chum làn-dearbhadh a tharruinn o na nithibh roi-ràite. A nise, (le ùmhlachd do dhaoin' eile, a tha ni's soilleire san Sgriobtur, 's aig am beil barrachd fiosrachaidh air na co-pairteachaibh ro phrìseil sin.) tha mi baralachadh nach e fianais an spioraid a tha air ainmeachadh ann. "Tha'n Spiorad féin a deanamh fianais, &c." (Rom. viii. 16.) a' cheud oibreachadh sin fianais an Spioraid, leis am beil e a' deanamh fianais air diadhachd an Sgriobtur gu h-iomlan, 's a' dearbhadh ùghdarras diadhaidh an sgriobtur do dh' anmaibh dhaoine a th' ann an staid nan gràs: agus faodaidh a leithid sin do dh' oibreachadh a bhi air dearbh-fhìrinn sgriobtuir, aig nach eil buntuinn sam bith ri uchd-mhacachd duine, no idir r'a chòir air Criosd. Faodaidh an Spiorad dealradh mar sin air fìrinn sam bith a bhuineas do dhleasanas, no air fìrinn chud-thromaich sam bith eile, a tha dearbhadh a dhiadhaidheachd do'n anam, 's gun ni sam bith a labhairt mu thimchioll còir duine air Criosd. Cha mhò is e treas oibreachadh a' Spioraid leis

a'm beil e toirt air creideamh an co-dhùnadh a tharruinn gu dàna, fianais so an Spioraid: oir, cha n-eil 'san oibreachadh so ni sam bith ach drùghadh air creidimh 'ga thoirt gu làn-dearbhadh air a' chùis; ach tha 'n ni air am beil an làn-dearbhadh so air a tharruinn no air a chur a mach, ann an càil air a dhearbhadh cheana. Uime sin tha mi breithneachadh gur e dara oibreachadh an Spioraid air an dara h-earrann de'n reusan, an fhianais sin do Spiorad Dhé, am boillsgeadh sin do sholus Dé a' dealradh air gràsaibh an duine, leis am beil iad air an deanamh ro shoilleir do 'n tuigse: 'se sin an fhianais, 'se 'n dealradh mar sin orra 'fhianaissan; oir 's ann a mhàin 'san earrann so do'n reusan, agus anns an oibreachadh so a tha Spiorad an Tighearn a' còmhdachadh co-fhianais le'r spioraid-ne; oir 's ann 'san dara h-earrann do'n reusan a tha 'n ni àraid sin anns am beil fianais ar Spioraid-ne a co-sheasamh, agus mar sin tha Spiorad Dhé a' togail fianais le'r spiorad-ne anns an earrann sin fein de'n reusan mar an ceudna. Air do'n dà fhianais sin an t-aon ni a dhearbhadh, 'se sin firinn agus dearbh-chinnt mu'n leithid sin do ghràsan anns an duine, ni tha ar spiorad no ar cogais féin a' dearbhadh a réir an eòlais, agus gu cinnteach tha Spiorad Dhé a' dearbhadh 's a' togail fianais gu'm beil a' chùis mar sin; tha breth agus co-dhùnadh air a tharruinn a mach air uchd-mhacachd an duine tre chreidimh an duine, air a dheachdadh leis an Spiorad a chum

na crìche sin : agus tha'n co-dhùnadh so a' giùlan làn-chinnt air uchd-mhacachd an duine. 'S ni cinnteach gu'm beil cuid-eigin do na fìor naoimh aig nach eil co-pairt dhe so fad uile làithean am beatha, mar tha e soilleir o Eabh. ii. 15, " Agus gu'n saoradh e iadsan a bha tre eagal a' bhàis ré am beatha uile fo dhaorsa."

*Anns an deicheamh àite,* Tha mi labhairt a réir fiosrachadh mòran do na naoimh, 's tha dòchas agam a réir Sgriobtuir, ma their mi gu'm beil co-pairteachadh do Spiorad Dhé ann, a th' air a bhuileachadh air uairibh air cuid-eigin d'a phobull, anns am beil rud-eigin a bharrachd air, mar eil e ni's fearr na 'n fhianais sin a tha dearbhadh gur clann sinn mu'n do labhradh roimhe. 'S foillseachadh glòrmhor diadhaidh air Dia do 'n anam e, a' craobh-sgaoileadh gràdh Dhé a mach anns a' cridhe. 'S ni e 's fearr a dh' fhaodar a mhothachadh na chur an céill. Cha ghuth labhar àrd a th' ann, ach boillsgeadh glòire a ta lìonadh an anma le Dia, mar tha e 'na bheatha, 'na sholus, 'na ghràdh, agus 'na shaorsa, co-ionann ris a' ghuth labhar àrd sin "O dhuine ro-ionmhuinn na biodh eagal ort, sìth dhut, bi làidir, seadh bi làidir." (Dan. x. 19.) a' cur duine 'n aiteas ro mhòr leis an smuain so 'na chridhe, " Is math dhuinne bhi an so," (Mat. xvii. 4.) 'S e an ni sin a chaidh a mach o Chriosd a dh' ionnsaidh Muire, 'nuair nach d' rinn e ach a h-ainm a luaidh. Eoin xx. 16, " Thubhairt Iosa rithe, A Mhuire.

Air tionndadh dh' ise, thubhairt i ris, Rabboni, 'se sin r'a ràdh, A Mhaighistir." Bha esan a' cainnt rithe roimhe sin, 's cha do thuig i gu'm b' esan a bh' ann; ach 'nuair a labhair e an t-aon fhacal so, *A Mhuire*, bha foillseachadh diadhaidh, iongantach eigin air iomchar a steach d'a cridhe, leis an robh i cho làn-shàsaichte, 's nach do chuir i 'n teagamh am b'e no nach b'e sin Criosd, no an robh còir sam bith aic' air. Rinn am folliseachadh sin Creideamh dha féin, agus choisinn e creideas agus meas dha féin, 's bha e co-ionann ri " Mar so tha'n Tighearn ag ràdh." Tha so na bhoillsgeadh glòire cho mòr, 's gu'm faodar anns an t-seadh a's àirde " geall daingneachaidh" no ceud thoradh, " na h-òighreachd" a ràdh ris. (Eph. i. 14.) oir is e làn na làimhe do'n Dia naomh' e, a' deanamh an duine, gu inbhe bhig, gu h-iomlan a réir cosamhlachd Dhé 'ga shlugadh suas le gàirdeachas ro mhòr, agus le h-anabharr iongantais, air chor's gu'm beil e a' leigeil air dichuimhn' gach aon ni eile ach am foillseachadh glòrmhor a ta làthair. O ! cia glòirmhor a ta foillseachadh so an Spioraid ! Tha creideamh ann an so aig éiridh suas gu làn-chinnte cho mòr, 's gu'm beil e 'g oidheirpeachadh le uile dhìchioll dlù-ghabhail ri Dia air dòigh mhothachail. 'S e so an nì a's fearr an airidh air an " làthaireachd mhothachail" a ràdh ris, agus do bhrìgh coltais, cha n-eil e air a phàirteachadh ris na h-uile creideach ; oir tha cuid air an

cumail fo dhaorsa, 's fo eagal fad uile làithean am beatha. (Eabh. ii. 15.) Ach an so, "tha gràdh" a tha dlù air bhi foirfe a' tilgeadh a mach eagail. (1 Eoin iv. 18.) Tha so air a cho-roinn a réir toil' agus rùn suidhicht' an Dé shiorruidh, 's cho diombuan 'nuair a thig e 's nach còir do dhuine sam bith a staid ghràsmhor a chur an teagamh air son e bhi dh'easbhuidh air.

*Anns an aon-àite-deug*, Tha ni ann ris an abair sinn *sìth*, mu'm beil mòran dhaoine cur anabharra dragh orra féin. Tha'n t-sìth sin an dara cuid mu thimchioll staid duine, gu'm beil e réidh ri Dia tre Iosa Criosd; air neo, mu thimchioll a staid 'san àm a tha làthair, gu'm beil e gluasad air dhòigh a tha taitneach le Dia, air a' chuid is lugha, cho fad 's nach eil aimhreit no connspaid sam bith eadar Dia agus e-féin, a' bagradh dìoghaltais a dheanamh air. Tha iad sin araon an dara cuid air an dòigh sin ann an deuchainn le sgriobtur, 's do bhrìgh coltais ann an cunntas Dhé; no ann an deuchainn le cogais duine fhéin. Tha sìth mu thimchioll staid duine ro chinnteach ann an deuchainn sgriobtuir agus nèimhe, 'nuair tha duine tre chreidimh a' gabhail ri Criosd agus ris an nuadh cho-cheangal. "Air dhuinne, bhi air ar fìreanachadh tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia." (Rom. v. 1.) Air dha bhi cinnteach daingeann an deuchainn na cogais air dha bhi làn-fhiosrach anns a' chùis: oir anns an staid

sin tha e do ghnà a' labhairt a réir sgriobtuir. Ach do bhrìgh gu'm beil a' chogais gu minig aineolach neo-fhiosrach sa' chùis ; uime sin tha sìth gu minig mu thimchioll staid duine a réir facail Dé, 'nuair tha a choguis a' bagradh atharrachadh sin, 'ga shìor-dhìteadh, 's a' cur an céill da nach eil sìth aige ri Dia tre Chriosd. 'S éigin do'n chogais a bhi làn-fhiosrach anns a' chùis so, agus staid ghràsmhor duine bhi air a dearbhadh leis na comharran gràis, mar a nochd sinn roimhe : 's ma bhios a' chùis mar so, ni fianais mo spioraid féin mòr-chìosnachadh air agartas neo-stéidheil na cogais ; agus ma chuireas Spiorad Dhé 'fhianais 's a theisteas féin ris, tha chogais an sin làn-thoilichte a' gealltainn sìthe do'n duine.

Faodaidh an t-sìth eile mu thimchioll staid duine 'san àm a tha làthair, 'se sin gu'm beil e taitneach le Dia ann an seadh an t-soisgeil, a bhi dh' easbhuidh air, ged bhiodh an t-sìth mu thimchioll staid duine ro chinnteach, 'sa staid ghràsmhor ás an teagamh. Tha'n t-sìth so mu thimchioll staid duine, an dara cuid air a' mhodh so ann an deuchainn sgriobtuir, no an deuchainn le cogais duine, agus 'se so 'nuair nach eil spéis aig duine do dh'aingidheachd, 's a tha e toirt gràdh do uile àintibh Dhé ; an sin tha'n Sgriobtur ag ràdh, gu'm beil e 'na sheasamh air ionad còmhnard, 's nach ruig e leis eagal na sgàth a bhi air roimh fhearg Dhé, chum peanais aimsireil a leagadh air :

Agus 'nuair tha chùis mar so, bu chòir d'a chogais aontachadh leis, 's a stiùradh air an t-slighe sin féin, agus dheanadh i so na'm biodh i làn-fhiosrach air a' chùis ; ach do bhrìgh gu'm beil a chogais gu tric neo-fhiosrach aineolach uime, faodaidh duine bhi fo gheilt le olc ann an deuchainn na cogais, mar gu'm biodh e gu dligheach an dùil ri peanas a bhi air a leagadh air le Dia air son a pheacaidh, 's as leth gamhlas eigin a th' aig Dia dha, ged is slàinte bha 'n rùn Dhe a bhuileachadh air. 'S leòir so chum duine chumail neo-fhoisdinneach, 'san g`irdeachas a th' air a cheadachadh dha a chumail uaithe, 'nuair tha e 'g imeachd 'na ionracas: air an aobhar sin 's éigin do dhuine a chogais a dheanamh làn-fhiosrach an so mar an ceudna, 's gun dìteadh no casaid sam bith a ghabhail uaipe, mur dearbh i a' chuis gu soilleir le sgriobtur. Seasadh gach aon duine aig cathair a' bhreitheanais sin, mu thimchioll a staide féin ; agus togadh e a' chùis o gach ionad deuchainn eile chum an ionaid sin, 's na gabhadh e casaid sam bith, ach a réir fìrinn Dhé, leis am beil a chogais ri bhi air a stiùradh anns gach aon ni. Agus nan rachadh deagh aire thoirt do'n chùis so, cha bhiodh cho liugha amharas neo-stéidheil mu thimchioll an staid am measg muinntir Dhé air son gach aon smuain a thàrmaicheas 'nan cridhe.

*Anns an dara-h-àite-deug*, Tha *aoibhneas* an Spioraid Naoimh' ann ; agus 'se so : 'nuair tha'n

Spiorad ag analadh air ar n-aoibhneas ann an Dia, (ni tha 'na ghràs a tha ro bheag air a chleachdadh le mòran,) 's a tha toirt air fàs gu mothachail, beothail; 's tha e brosnachadh ceudfath an aoibhneis agus an t-subhachais anns an anam, air chor 's gu'm beil aoibhneis glòr-mhor do-labhairt anns ann anam, an àm dha bhi smuainteachadh air a chàirdeas 's air a dhlù-dhàimh ris an Dia bheò. "Air dhuibh bhi creidsinn ann, tha sibh a' deanamh mòr ghàirdeachais le aoibhneas do-labhairt, agus làn do ghlòir." (1 Pead. i. 8,) Tha 'n t-aoibhneas so a' leantainn sìth, agus tha sìth a' leantainn fìreantachd. "Is fìreantachd agus sìth, aoibhneas 'san Spiorad Naomh' rìoghachd Dhé." (Rom. xiv. 17.) Cha tric leis an aoibhneas so gu'n a bhi a réir tomhas dearbh-chinnte mu chreidimh, mar tha e soilleir o 1 Pead. i. 8. roimh-ainmichte: air chor 's gu'n cur mearachdan a thoirt air falbh mu nithe eile, an t-amharas an lughad mu thimchioll an nì so.

Do bhrìgh gu'm beil cuid de cho-pàirteachadh luachmhor sin an Spioraid air an cur an teagamh, 's air an gabhail an riochd cealgaireachd Shàtain, an déigh dhaibh dol seachad; mar dhearbhadh orra, tha sinn ag ràdh, gur gnà le oibreachaidh àraid Spioraid Dhé ann an tomhas ard, a bhi air am pàirteachadh ri daoine an déigh a leithid sin do bhriseadh-cridhe, 's do mhòr-thrioblaid. "Thoir orm guth subhachais agus aoibhneis a chluinntinn; agus ni na a cnàmhan *a*

bhris thu gàirdeachas," (Salm li. 8.) an déigh na h-uiread shoaoithreach ann an dleasanas diadhaidh. "Agus chuir mi m' aghaidh ris an Tighearna Dia, d'a irraidh le ùrnaigh agus le achanaich, le trasg, agus le eudach saic, agus le luaithre, &c." (Dan. ix. 2.) No ann an àm a bhi fulang a leithid so ás leth na fìreantachd: "Do bhrìgh gu'm beil sibh 'nur luchd-comhpairt do fhulangasaibh Chriosd, deanaibh gàirdeachas; chum mar an ceudna, ann an àm follaiseachaidh a ghlòire, gu 'n dean sibh gàirdeachas le h-aoibhneas ro mhòr. Ma mhaslaichear sibh air son ainme Chriosd, *is* sona *sibh*; oir a ta Spiorad na glòire agus Dhé a' gabhail còmhnaidh oirbh." (2 Pead iv. 13, 14.) No má bhrùchdas trioblaidean a steach mar an t-uisge nach féith ri duine, an sin tha iad ag irisleachadh an duine cho mòr 's gu'n glaodh e leis an fhàidh, "Mo thruaighe mise! oir chaidh ás domh; oir is duine mi aig am beil bilean neo-ghlan;—oir chunnaic ma shùilean an Rìgh, Tighearn nan sluagh." (Isa. vi. 5.) Agus tha cho liugha dearbhadh air fhaotainn mu ghràs anns an duine. "Tha an Spiorad féin a' deanamh fianais maille r'ar spiorad-ne, gur sinn clann Dhé." (Rom. viii. 16.) No tha na nithe sin a' brosnachadh cho mòr chum naomhachd; 's a chum gach nì bhi freagarrach do na foillsichibh sin air Dia. "Gach neach a tha 'g ainmeachadh ainm Chriosd, tréigeadh e eucoir." (2 Tim. ii. 19,) Tha 'n neach aig am beil iad

a' toirt mòr-fhuath do gach aon ni ach co-chomunn agus càirdeas Dhé. " Thubhairt e ri Iosa, A Thighearn, is math dhuinne bhi an so." (Mat. xvii. 4.) Agus tha na Taisbeanan glòrmhor sin a' giùlan na h-uiread do dh' ùghdarras diadhaidh 'nan co chuideachd, am feadh a tha iad 'san anam, air chor 's gu'm mothaichear gu làn-shoilleir an déigh làimhe, gur comh-pàirteachadh àraid o Dhia, agus oibreachadh gràsmhor sònraicht' a Spioraid, 's nach iad sin idir mealtaireachd Shàtain, 'ga chur féin an cruth aingeil soluis. (2 Cor. xi. 14.) No idir leithid nam boillsgeannan coitcheann sin do'n Spiorad, a dh' fhaodas an déigh sin, tuiteam gu tŭr air falbh gun tèarnadh o Dhia. " Oir *is* eu-comasach an dream sin a chaidh aon uair a shoillseachadh, agus a bhlais an tiodhlac nèamhaidh, agus a rinneadh 'nan luchd-comhpairt do'n Spiorad naomh', agus a bhlais deagh fhacal Dé, agus cumhachdan an t-saoghail ri teachd, agus a thuit air falbh, ath-nuadhachadh chum aithreachais." Eabh vi. 4—6.

A nise mata, chum an earrrann sin de'n obair a bhuineas do dheuchainn* a cho-dhùnadh; tha mi 'g ràdh ris gach neach a tha gearan gu'm beil dol a mach ro phrìseil an Spioraid a dhì orra.

1. Thugaibh mòr-chliù do Dhia mur eil ni sam bith a tha ro fheumail chum còir shlàinteil

* Dhearbhadh.

ann an Criosd a dheanamh mach, a dh' eas-bhuidh oirbh. Thug Dia dhuibh Iosa Criosd, an tiodhlac bu mhò a bh' aige; 's o'n a tha bhur cridhe air a dhealbh fa chomhair, bheir e, leis-san duibh 'nan àm féin, gach aon ni tha chum bhur math.

II. Tha dòchas agam, le mion-rannsachadh 's le deuchainn cheart, an déigh dhuibh comh-pàirteachadh an Spioraid a làn-thuigsinn, nach eil sibh cho aineolach mu iomadh nì 's a shaoil sibh. Ach—

III. Cuimhnichibh nach eil geallaidhean beatha, agus sìth ri Dia, ann an earrann sam bith do'n sgriobtur air an toirt do na nithibh àraid sin a tha sibh a' baralachadh a bhi 'g ur dìth; tha na geallaidhean air an toirt do chreidimh, le naomhachd a bhi 'na cho-lòrg; agus faodar a bharalachadh, nach eil comhpairt aig iomadh neach a tha 'nan òighreachan air glòir shiorruidh do chuid de na nithibh sin anns a' bheatha so, ach a tha tre eagal a' bhàis ré àm am beatha uile fo dhaorsa. (Eabh. ii. 15.) Mar sin cha bu chòir do mhearachd sam bith a bhi mu thimchioll nan nithibh sin; faodaidh sinn an iarraidh, ach tha Dia gu saors' a thoile féin, an toirt duinn, no an cumail uainn.

IV. Tha mòran ag iarraidh a leithid sin do Thaisbeanan mu'n toir iad tre chreidimh creideas do dh' fhacal Dé. Thug e fianais gu'm beil beatha ni's leòir ann an Iosa Criosd do dhaoine, 's na'n cuireadh daoine tre chreid-imh an seula ris gu'm beil Dia fìor, bhiodh aca

comhpairt do thuilleadh, de na nithibh ro luachmhor sin

V. Faodaidh mi ràdh, nach eil smuaintean urramach aig iomadh neach mu Spiorad Dhé, neach d' an obair shònraichte na h-oibre luachmhor roi'-ainmichte sin a chur a mach. Cha n-eil iad a' toirt aoraidh dha mar Dia, ach 's ann a tha iad a' cur corraich agus càmpar air, 's a' cur 'na aghaidh ; agus tha iomadh neach a tha gearan gu'm beil na nithe sin a dh' easbhuidh orra, nach cuir de dhragh no de shaothair orra féin an Spiorad irraidh 'na dhol a mach ; agus is tearc a' mhuinntir sin a tha 'gan cur féin air leth fa chomhair gabhail r'a leithid sin do nithibh prìseil 'nuair a thig iad. Air an aobhar sin bithidh ni's ro shaothreachail ann an obair na diadhachd na bha sibh 'san àm a chaidh seachad, thugaibh tuilleadh creideis do dh' fhacal Dé, agus biodh tuilleadh meas agaibh air a Spiorad, 's leis a sin faodaidh sibh tuilleadh do na nithibh ro luachmhor sin fhaotainn. Gu'm mosgladh Dia sinn chum sin a dheanamh, mu'm falaichear o'r sùilibh na nithe a bhuineas d' ar slàinte shiorruidh.

# CÒIR MHOR A' CHRIOSDAIDH.

## AN DARA H-EARRANN.

### AN DÒIGH A CHUM RUIGHEACHD AIR CÒIR SHLAINTEIL ANN AN CRIOSD.

Air dhuinn staid gach duine chur gu deuchainn,* sa' cheud earrann de'n leabbar so, bheir sinn 'san earrann so a leanas, seòladh dhaibh-san do nach comas, no aig nach eil a chridhe còir a thagradh air na comharran roi-ainmichte.

CEIST. *Ciod a ni an aiteam sin aig nach eil na comharran roi-ainmicht' air fìor chòir shlàinteil air Criosd, agus do nach comas, no aig nach eil a chridhe còir a thagradh orra ?*

FREAGRADH. Ma mhothaicheas daoine gu'm beil na comharran roi-ainmicht' air fìor chòir shlàinteil air Criosd a dh' easbhuidh orra, 'se 'n dleasanas féin, agus dleasanas gach aon neach a chluinneas an soisgeul so, GABHAIL GU TOILEACH, TREIBHDHIREACH LE 'N UILE CHRIDHE RI INNLEACHD DHÉ CHUM PEACAICH A SHÀBHALADH TRE IOSA CRIOSD, agus ni so an staid tearuint' agus cinnteach.

## CAIB. I.

*Nithe àraid air an cur sìos a chum eòlas agus fiosrachadh a thoirt do'n mhuinntir sin a tha aineolach.*

CHUM 's gur feairrde 'thuigear a' chùis, cuiridh sinn sìos nithe àraid a chum fiosrach-

* Dearbhadh.

adh a thoirt do'n mhuinntir sin a tha aineolach, 's an sin labhraidh sin gu soilleir mu'n ni a chuir sinn romhainn.

I. Rinn an Tighearna Dia air tùs á pailteas a mhòr mhathais, comh-cheangal ris a' chinne-dhaonna ann an Adhamh. (Gen. ii. 16, 17.) agus neartaich e 'n duine gu buanachadh anns a' chomh-cheangal sin. "Rinn Dia an duine dìreach, ach leis mar dh'ith an duine do'n mheas thoirmisgte, bhrist e'n comh-cheangal sin. Bhris iadsan an comh-cheangal mar Adhamh: agus dh' fhàg iad gun tairbh a chaoidh e. Cha bhi feòil sam bith air a fìreanachadh 'na fhianais-san tre oibribh an lagha: agus leis a sin thug e gach uile thruaighe air féin. Mar a thàinig peacadh a steach do'n t-saoghal tre aon duine, agus bàs tre'n pheacadh, mar sin mar an ceudna thàinig bàs air na h-uile dhaoinibh, do bhrìgh gu'n do pheacaich iad uile." Ecles. vii. 29. Gen. iii. 6. Hos. vi 7. Rom. iii. 20; v. 12.

II. Bha e ann an rùn an Tighearna o shiorruidheachd, daoine a' shàbhaladh gu ro shaor air dòigh eile, 's e sin r'a ràdh, tre Iosa Criosd, agus comh-cheangal nan gràs, anns an robh mhiann air réit' a dheanamh ris na daoine taghte tre Iosa Criosd, Dia agus duine, air a bhreith le mnaoidh ann an àm iomchuidh, chum an réite so eadar Dia agus daoine dheanamh éifeachdach. Agus dh' innis e an innleachd

so, a thoirt dìoladh d'a cheartas féin 's a shàbhaladh nan daone taighte trid an t-Slànaighear, air tùs d' ar ceud sinnsir ann am phàrras. (Gen. iii. 15.) far an dubhairt e, gu'm bruthadh sliochd na mnatha ceann na nathrach: agus rinn an Tighearna so-aithnichte d'a eaglais anns gach linn.

III. Dh' aontaich an Tighearn anns gach linn a bhi na Dhia réidh riu-san a dh' aidicheadh le'n ùmhlachd d'a òrdughaibh, gu'm beil iad làn toilichte leis an innleachd so, 's a chuireadh mar fhiachaibh orra féin co-aontachadh leis an nì sin féin, agus slàint' iarraidh tre Iosa Criosd, mar tha Dia 'ga thairgse 'san t-soisgeul ; mar so theirear pobull an Tìghearna ri sluagh Israeil uile, 's tha e air a ràdh, gu'n do ghabh iadsan ris mar an Dia, 's tha esan ag aideachadh gu'n gabh e riù mar a phobull. (Exod. xix. 5, 8; Deut. xxvi. 17, 18.) Seadh fòs, tha'n Tighearn a' cur mar fhiachaibh air féin gu'm bi e 'na Dhia do shliochd agus do ghineil na h-aiteam sin a dh' ùmhlaicheas iad féin mar sin d'a òrdughaibh. Tha e air aithris gu 'n robh 'n cùmhnant air a dheanamh eadar Dia agus am pobull uile, sean agus òg, ris na bha 'san làthair, agus ás an làthair, air an latha sin. (Deut. ix. 10—15.) Agus tha e air òrduchadh do gach uile neach teachd fo sheula do'n chùmhnanta sin, mar dh' àinteadh do dh-Abraham. (Gen. xvii. 10.) Cha n-e mhàin gu'n robh e mar sin fo 'n t-seann-

Tiomnadh, ach tha e mar sin 'san Tiomnadh-nuadh mar an ceudna. Tha Tighearn nan sluagh 'ga thairgse féin chum a bhi 'na Dhia dhuinn ann an Iosa Criosd ; 's ma tha 'n sluagh ag aidmheil gu'm beil iad làn-toilichte leis an tairgse sin, 's mar fhianais air a' chùis a' toirt làn-ghéill do na h-òrdughaibh, tha iad air am meas 'nan sluagh fo chùmhnant, 's air an ceangal 'nam mìltibh r'a eaglais, a' faighinn seul a chomh-cheangail, gun dearbhadh sònraicht' sam bith roi-làimh ach sin féin. "An sin thubhairt Peadar riu, Deanaibh aithreachas, agus bithibh air bhur baisteadh gach aon agaibh ann an ainm Iosa Criosd, chum math-anais pheacanna, agus gheibh sibh tiodhlac an Spioraid naoimhe.—An sin bhaisteadh iadsan a ghabh r'a fhacal gu toileach : agus an là sin féin chuireadh *riu* timchioll trì mìle anam." Gniomh. ii. 38—41.

IV. Tha mòran a' buntainn gu ro chealgach ri Dia anns a' chumhnanta so. "Ach rinn iad miodal ris le'm beul, agus rinn iad breug dha le'n teangaidh, oir cha robh an cridhe ceart maille ris, agus cha robh iad dìleas 'na chomh-cheangal." (Salm lxxviii. 36, 37.) Agus ged tha iad ag aidmheil gu'm beil mòr mheas ac' air Criosd an Slànaighear, 's gu'm beil iad làn-toilichte leis an innleachd sin chum peacaich a shàbhaladh trid-san, 's gu'm beil ìomhaigh Dhé air aiseag annta leis an t-Slànaighear; gidh-eadh cha n-eil an cridhe ceart a thaobh Dhé,

's tha iad 'g an toileachadh féin leis an ainm a mhàin, gu'm beil iad ann an cùmhnanta naisgte ri Dia. Tha iadsan ag ràdh "Is e Abraham an n-athair-ne." (Eoin viii. 39.) oir ged tha'n Tighearn a' cur mar fhiachaibh air gach neach a tha 'g aideachadh gu'm beil e toilichte le Iosa Criosd, an luach leis an deach ar ceannach, a bhi gu tréibhdhireach, dùrachdach anns a' chùmhnanta; agus 's ann dhaibh-san a mhàin a bhios mar sin, a chomh-lionas e geallaidhean spioradail a' chùmhnaint; 's iadsan a mhàin a tha gabhail da rìreadh ri Criosd, aig am beil còir air a bhi 'nan cloinn do Dhia. (Eoin i. 12.) Gidheadh tha 'n Tighearn a' ceadachadh do mhòran aideachadh gu'n do ghabh iad ris-san ann an Criosd, araon 'san t-seann Tiomnadh, agus anns an Tiomnadh-nuadh, 'nuair nach eil an cridhe ag aontachadh leis; agus tha e toirt comas daibh a bhi 'nam buill d'a eaglais, a' ceadachadh dhaibh gnàthachadh nan òrd-ughaibh, agns ioma' tròcair agus sochair eile o'n leth a muigh, a tha air an diùltadh do na h-ana-creidich nach eil ann an comh-cheangal ris.

V. Ged tha chuid is mò do'n t-sluagh gu h-amaideach am barail gu 'n do ghabh iad gu tréibhdhireach dùrachdach ris an Dia bheò ann an Iosa Criosd, no air a' chuid a's lugha, tha iad a' gealltainn cridhe nuadh dhaibh féin mu'm fàg iad a bheatha so, gun stéidh gun bharantas sam bith ac' air a' chùis; gidheadh, cha n-eil iad ach ro thearc, a tha da rìreadh le 'n uile chride a' gabhail ri Dia ann an Criosd mar tha

e air a thairgse 'san t-soisgeul ; air chŏr 's nach eil ach ro bheag air an sàbhaladh, mar tha e soilleir o na briathran so, " Is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe a ta treòrachadh chum na beatha, agus is tearc iad a ta'g amas oirre.—Oir a ta mòran air an gairm, ach beagan air an taghadh." (Mhat. vii. 14. xx. 16.) Nan creideadh daoine so dh' fhaodadh e bhi 'na chuideachadh chum caismeachd a thoirt daibh, chum an dùsgadh á marbh-chadal an aineolais agus an neo-chùram, gu bhi ro dhùrachdach ann an gnothach cudthromach an slàinte.

VI. Ged nach eil neach sam bith a' gabhail gu ro dhùrachdach ri Dia ann an Iosa Criosd, agus làn-toilichte leis an luach ro mhòr a fhuair Dia, ach iadsan a mhàin a thaghadh. " Ach rainig an taghadh air, agus chaidh a' chuid eile a dhalladh," (Rom. xi. 7.) agus a' mhuinntir sin a tha'n Tighearna Dia gu buadhar a' rùnachadh an cridhe chum an roghainn bheannaichte sin a thogail, " Cha n-urrainn neach air bith teachd a'm' ionnsaidh-se, mur tarruinn an t-Athair a chuir uaithe mise e ;" (Eoin. vi. 44.) gidheadh dh' fhàg an Tighearn e mar dhleasanas fiachaicht' air gach neach a chluinneas an soisgeul so, iad a ghabhail ri tairgse na slàinte tre Iosa Criosd, mar gu'm biodh e 'nan comas féin a dheanamh : agus tha'n Tighearna Dia trid nan iarrtas agus nan earailean sin, (leis am beil e a' co-éigneachadh dhaoine chum gabhail r'a thairgse,) ag

aiseag beatha agus neart do na daoine taghte, 's a' toirt dhaibh a' chridhe nuaidh, a tha co-aontachadh gu bàigheil leis an nuadh innleachd so chum peacaich a shàbhaladh, agus le Criosd 'na dhàimh-chumhnanta ; no 'se rùn an Tighearna anns na h-iarrtais agus anns na cuiridhean sin, daoine chur gu dleasanas eigin leis an gnà leis còrdadh, chum an obair sin eadar e-féin agus iadsan a chrìochnachadh : mar sin ma ta is *tighinn* e air ar taobh-ne, ach gidheadh is *tarruinn* e air a thaobh-san, is *tarruinn* e air a thaobh-san, agus is *ruith* e air ar taobh-ne, is *dlùthachadh ris* e air ar taobh-ne, ach gidheadh is *roghnachadh agus toirt oirnn dlùthachadh ris* e air a thaobh-san. 'S e *creidsinn* no *gabhail ris* e air ar taobh-ne, ach gidheadh *thugadh dhuinn e chum creidsinn.* Eoin. vi. 44. Dàn. i. 4. Salm lxv. 4. Eoin i.12. Philip. i. 29.

---

## CAIB. II.

*A' nochdadh ciod e gabhail ri innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Iosa Criosd, agus gur dleasanas ro fheumail e.*

Air dhomh na nithe sin a chur sìos, tha mi 'g ràdh, ma mhothaicheas daoine gu'm beil na comharran air còir shlàinteil ann an Criosd, mu'n do labhradh sa' cheud earrann do'n leabhar so, g'an dìth ; ma 's àill leo an staid a bhi tearuinte, 's éigin daibh leis gach uile dhìchioll gabhail gu pearsonta, tréibhdhireach, dùrachd-

ach ri innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Chriosd, a tha air nochdadh sa'n t-soisgeul.

Ann an labhairt ni's faide mu na nithe sin nochdaidh sinn (1.) Ciod e gabhail ris an innleachd ro luachmhor sin. (2.) Gur e sin dleasanas feumail gach neach leis am bu mhath a bhi réidh ri Dia, 's an anmannan féin a thearnadh. (3.) Ciod a tha air iarraidh roimh-làimh air a' mhuinntir a tha comh-lionadh an dleasanais so. (4.) Ciod iad buaidhean an dleasanais so, ma chomh-lionar gu ceart e. (5.) Ciod iad na nithe tha gu nàdurrach a' tachairt, ma bhios an dleasanas air a chomh-lionadh air mhodh cothromach.

'S e *cheud ni* a chuir sinn romhainn a nochdadh, Ciod e gabhail ri innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Iosa Criosd an Slànaighear, a th' air a nochdadh 'san t-soisgeul: 's éigin duinn a chuimhneachadh an so, mar a nochd sin roimhe, gu'n do neartaich Dia an duine an tùs chum buanachadh 'na dheaghghean, le 'cheud ionracas anns an do chruthaicheadh e a chumail gu daingeann; ach leis mar pheacaich an duine chaill e fàbhar agus deaghghean Dé, rinn e cùmhnanta nan gniomh gun tairbh agus dh' fhàg se e-féin eu-comasach air càirdeas an Tighearna Dia a chaill e leis a' pheacadh, fhaotainn a rithist, 's air e-féin a shaoradh o'n mhallachadh agus o'n fhéirg is dligheach dha air a shon, no dòigh sam bith leis

an robh e comasach air e féin a shàbhaladh: Ach dh' fhoillsich an Tighearna gu ro shaor fiùghantach dòigh eile air staid chaillt' an duine ath-leasachadh, 'se sin r'a ràdh, le Mhac Iosa Criosd a chur a dh' ionnsaidh an t-saoghail, chum làn-dìoladh a thoirt d'a cheartas air son peacadh nan daoine taghte, chum ìomhaigh féin aiseag annta a tha nis' air fàs duaichnidh, 's an toirt chum rìoghachd na glòire an déigh daibh an saoghals' fhàgail; agus thug e gairm fhollaiseach 'san eaglais, cò air bith a chuireas air cùl gu buileach gach aon smuain air iad féin a shàbhaladh tre chùmhnanta nan gnìomh, no le'm fìreantachd féin, 's a dh' aontaicheas gu ro dhùrachdach bhi air an sàbhaladh tre Iosa Criosd an t-eadar-mheadhonair, gu'm bi iad air an aiseag gu staid a's fearr na i sin anns an robh 'n duine air tùs; agus bithidh iad air an sàbhaladh. Air chor 's gur e'n t-aon dòigh air gabhail ri innleachd Dhé a shàbhaladh pheacach tre Iosa Criosd, sinn a chur cùl ris gach smuain a bhi air ar sàbhaladh tre ar fìreantachd féin, agus aontachadh leis an dòigh so a fhuair Dia a mach; 'se sin mòr mheas a bhi againn air Iosa Criosd mar an t-ionmhas a tha leòir-fhoghainteach a chum duine bochd, truagh, fhàgail gu saibhir, sona, agus làn chreideas a thoirt do'n fhianais so, gu'm beil beatha ni's leòir ann do dhaoine; 'se sin sinn a bhi làn-thoilichte leis an innleachd so, agus aontachadh leis, mar an t-aon slighe tha treòrachadh gu

fìor shonas; 'se sin sinn a bhi beachdachadh air an Eadar-mheadhonair mar tha Dia 'ga nochdadh 'san t-soisgeul, a' miannachadh cudthrom ar staide gu h-iomlan a leagadh air. 'Se so an nì ris an abrar creideamh no "creidsinn, gabhail ri Criosd," no "creidsinn 'na ainn." (Eoin i. 12.) 'Se so an creidsinn sin anns an Tighearn Iosa Criosd a dh' òrduicheadh do dh' fhear-coimhid a phrìosain chum a shàbhaladh. (Gniomh. xvi. 31.) Tha so a' co-fhreagradh do gach cunntas a th'againn 'san Sgriobtur mu chreideamh a dh' fhìreanaicheas. Tha so a' co-fhreagradh do'n t-sàmhla, bhi 'g amharc air an nathair umha a bha air a togail suas anns an fhàsach. (Eoin iii. 14, 15.) Agus tha so air a chiallachadh anns gach oibreachadh gnàthaichte do chreidimh, ris am beil geallaidhean air an ceangal 's an Sgriobtur; agus gheibhear na nithe sin anns gach neach a fhuair an cridhe nuadh o Dhia, 's cha-n fhaighear iad ann an neach sam bith eile.

'Se 'n *dara ni* a chuir sin romhainn a nochdadh, gur e so dleasanas feumail gach neach leis bu mhiann a bhi réidh ri Dia, 's an anmaibh féin a shàbhaladh; mar tha e soilleir o na nithibh so a leanas.

I. Tha gabhail ri innleachd Dhé, no creidsinn ann an Criosd, air àinteadh leis an Tighearna Dia air feadh gach earrann do'n Sgriobtur, mar chùmhnant an nuadh chomh-cheangail,

a' toirt làn chòir dhaibh-san a chreideas ann, air gach uile bheannachadh spioradail a tha air an gealladh anns a chomh-cheangal sin; oir 'se sin ann am briathraibh aithghearr, gabhail ri Criosd. Tha so air iarraidh, 'nuair tha Dia a' toirt cuireadh do dhaoine, iad a thighinn 's a cheannach, 'se sin iad a shealbhachadh an iomlain le gabhail ris an innleachd sin. (Isa. iv. 1.) Tha cuireadh aig an aiteam a tha sgìth teachd d'a ionnsaidh-sa, chum 's gu'm faigh iad fois. (Mat. xi. 28.) 'S i so 'àinte san, gu'n creideamaid an ainm a Mhic Iosa Criosd. (1 Eoin iii. 23.) 'S leòir na chaidh ainmeachadh cheana chum a dhearbhadh gu'm beil e 'na dhleasanas fiachaichte. Ach os-barr, 'se leithid sin de dhleasanas, a mhàin a bheir làn chòir na h-uchdmhacachd do dhuine; oir 's iadsan a mhàin a tha gabhail ris, aig am beil còir air a bhi nan cloinn da. "Ach a mheud a's a ghabh ris, thug e dhaibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia, *eadhon* dhaibhsan a ta creidsinn 'na ainm." Eoin i. 12.

II. Mar so, tha e soilleir gur e sin dleasanas feumail gach uile neach. Oir cha lugha na so a bheir coinneamh fhreagarrach do'n Dia shiorruidh a tha'ga thairgse chum a bhi 'na Dhia dhuinn ann an Criosd; 's cha lugha na so a cho-fhreagras d'ar n-aidmheil, mar tha sinn ann an cùmhnanta ris, mar bhuill d'a eaglais fhaicsinnich. Tha Triath na beatha a' tairgse bhi 'na Dhia dhuinn ann an Criosd: 's mur

gabh sinne ris an tairgse sin, a' cur cùl ris gach dòchas ri ruigheachd air fìor shonas le dòigh sam bith eile, cha n-eil sinn a' toirt còmhdhail iomchuidh dha an éirig na rinn e air ar son. Ta e 'g ràdh, "Is e so mo Mhac gràdhach-sa anns am beil mo mhòr-thlachd, éisdibh ris." (Mat. xvii. 5.) Mur gabh sinn ris an tairgse, cha n-eil sinn a' toirt freagradh sam bith do'n Dia a chruthaich sinn. Osbarr tha sinn uil' air ar baisteadh an ainm an Tighearn' Iosa Criosd, chum mathanas peacaidh. (Gniomh ii. 38.) Uime sin mur gabh sinn ri Criosd, mar tha e air a thairgse, tha sinn a' breugachadh na h-aidmheil sin; air an aobhar sin, o'n is e so an ni tha co-fhreagradh do thairgse Dhé anns an t-soisgeul agus d'ar n-aidmheil féin mar bhuill d'a eaglais, tha e 'na dhleasanas ro fhiachaicht' oirnn.

III. Ge b'e ni eile bhios aig duine, mur eil e mar so a' gabhail ri Iosa Criosd, agus ri innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tridsan, cha n-eil tairbh sam bith dha ann, aona chuid an gabhail gu taitneach r'a phearsa, na r'a dheanadas, na idir a shàbhaladh' anma. 'S ann a mhàin 'na Mhac gràdhach Iosa Criosd a ghabhas Dia gu taitneach ri daoine. (Ephes. i. 6.) Bha Abel agus 'ìobairt air an gabhail gu taitneach tre chreidimh. "As eugmhais creidimh cha n-eil e'n comas a thoileachadh." Agus an tì chreideas ann, cha dìtear e; ach an tì nach creid, tha e air a dhìteadh cheana," &c. (Eabh.

xi. 6. Eoin. iii. 18. 36.) Oir as eugmhais creidimh, cha n eil tairbh ann an còir air bith o'n leth a muigh; tha clann na rìoghachd air an dùnadh a mach ma bhios iad a dhiobhail creidimh. (Mat. viii. 10, 11, 12.) Tha clann Israeil coltach ris na h-ana-creidich eile, a thaobh staid neo-gràsmhor, buailteach do dh' fhéirg an Uile-chumhachdaich. "Feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn, anns an smachdaich mise na h-uile thimchioll-ghearrta, maille ris na neo-thimchioll-ghearrta; an Eiphit, agus Edom; oir tha na cinnich so uile neo-thimchioll-ghearrta, agus tha tigh Israeil uile neo-thimchioll-ghearrta 'nan cridhe." (Ier. ix. 25, 26.) Mur creid daoine gur e'n tì sin a chaidh a chur gu bàs aig Ierusalem d'am b'ainm Iosa Criosd, agus air an d'rinn na fàidhean fianais, 's a dh' fhoillsicheadh gu'm b'esan Mac Dhé le 'iomadh oibre cumhachdach: Tha mi 'g ràdh, mur creid daoine gur esan an t-slighe, 's mur gabh iad ris mar an aon slighe a mhàin, gheibh iad bàs 'nam peacaibh. "Uime sin thubhairt mi ribh, Gu'm bàsaich sibh ann bhur peacaibh: oir mur creid sibh gur mise *e*, gheibh sibh bàs ann bhur peacaibh." Eoin viii. 24.

Uime sin, tha sinn ag ràdh, gu'm beil e 'na dhleasnas ro fheumail gabhail ri Criosd air a mhodh so, mar am fuasgladh beannaichte chaidh òrduchadh chum peacaich a shàbhaladh. Tha e fiachaicht' air gach neach a thig chum aois iomchuidh, 's a chluinneas an soisgeul so,

smuainteachadh air a staid chaillte féin, agus air tairgse ghràsmhor Dhé tre Iosa Criosd; agus teicheadh gu luath o'n fhéirg a tha ri teachd, le gabhail gu ro dhùrachdach ris an tairgse so, 's a bhi làn toilichte leis mar innleachd ro thaitneach chum peacaich a shàbhaladh. 'S a chum an tuilleadh misnich a thoirt do gach neach cur mu thimchioll an dleasanais so, 'nuair tha iad a' cluinntinn an Dé Uile-chumhachdaich a' guidhe 'sa 'g earalachadh orra bhi réidh ris féin, thugadh iad fainear gu'm beil sìth agus slàinte gu coitcheann air an tairgse do'n t-sluagh uile gun dearmad air neach sam bith. "Ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor." (Tais. xxii. 17.) Ma tha tart air neach sam bith, ged is ann an déigh air nithibh neo-tharbhach, gidheadh 'se am beatha ann an so, air a chùmhnanta roi'-ainmichte; (Isa. lv. 2, 3.) tha e air àithneadh do gach uile neach iad a chreidsinn. "Is i so 'àithne-san, gu'n creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa Criosd." (1 Eoin. iii. 23.) Tha na geallaidhean do gach neach a th' air an gairm o'n leth a muigh leis an t-soisgeul. Cha n-eil Dia a' dùnadh neach sam bith a mach. "A ta an gealladh dhuibhse, agus do 'ur cloinn, agus do na h-uile a ta fad o làimh, eadhon a mheud a's a ghairmeas an Tighearna ar Dia." (Gniomh. ii. 39.) Air chor 's ma tha déigh aig neach sam bith air tighinn a dh' ionnsaidh Dhé, faodaidh iad teachd air an aghart,

's cha tilg e air chor sam bith a mach iad, (Eoin vi. 37.) air dha bhi comasach a mhuinntir a thig a chum Dhé trid-san a shàbhaladh gus a' chuid a's faide. (Eabh. vii. 25.) Agus tha'm barrachd feum aca-san a chuir dàil fhada sa' chùis so, air cur mu thimchioll a nise leis an tuilleadh dùrachd, air eagal gu'm falaichear o'n sùilibh na nithe a bhuineas d'an sìth. Ach cha drùigh na briathran sin, no aon ni is urrainn mis' a ràdh air an t-sluagh neo-iompaichte, gus an taoin Dia a nuas a Spiorad orra o na h-àrdaibh, (Isa. xxxii. 15.) a thoirt orra dlùthachadh ris ann an Criosd ; gidheadh 's éigin duinn an dleasanas a shìor-sparradh air daoine, 'sa ghuidhe agus earalachadh orra air ghaol Chriosd, 's mar is fheudar dhaibh cunntas a thoirt Dha-san 'nan uile ghniomharran air latha mòr a' bhreitheanais, gun iad a thoirt fois na tàmh do'n Tighearna, gus an cuir e 'mach orra eòlas a bhi ac' air na nithibh a bhuineas d'an sìth, 's a bhrosnaicheas iad a chum gach earrann d'an dleasanas a chur an gniomh le mòr thogradh ann an nuadhachd beatha.

---

## CAIB. III.

*A' nochdadh ciod a tha air iarraidh roimh-làimh air a' mhuinntir leis an àill creidsinn ann an Iosa Criosd.*

Tha sinn a nise ri labhairt mu'n *treas* ni a chuir sinn romhainn, agus 's e sin, a nochdadh

ciod a th' air iarraidh roimh-làimh air an aiteam a tha gus an dleasanas so a chomh-lionadh. Cha-n fhaod daoine tionnsgnadh gu h-obann, gun dearbh bheachdachadh, agus gu h-aineolach neo-fhiosrach air a' chuis so, ag ràdh, Gu'm beil iad làn-thoilichte leis an innleachd sin chum peacaich a shàbhaladh tre Chriosd, 's gu'n aontaich iad leis, agus gu'n dean iad bun á toillteannas an t-Slànaighear chum an sàbhaladh o'n fhéirg a tha ri teachd : 's minig a tha daoine 'gam mealladh féin sa' chùis so, 'sa tha iad an làn bharail gu'n do ghabh iad cheana ri Criosd air mhodh slàinteil, 'nuair tha iad aineolach air oibreachadh gràsmhor an Spioraid. Uime sin nochdaidh sinn cuid do nithe th' air an iarraidh ann an neach a tha ri gabhail ri Iosa Criosd, ged nach eil sinn 'gan tairgse mar bhuaidhean ro chinnteach, a dh' ullachadh duine fa chomhair Chriosd. "Thigibh,—gun airgiod agus gun luach ;" (Isa. lv. 1.) gidheadh 's buaidhean iad a tha cho ro fheumail, 's nach eil e'n comas do neach sam bith dleasanas creidsinn an Criosd a chomhlionadh gu fiosrach, treibhdhireach, dùrachdach, as an eugmhais.

A bharr air na ceud thoisichean coitcheann a's coltach a bhi aig gach neach a tha caitheamh a' beatha fo òrdughaibh an t-soisgeil, mar a tha eòlas a bhi aca gu'm beil anmannan neo-bhàsmhor aig a chinne-daonna, gu'm bi 'n t-anam agus an corp air an dlù-cheangal r'a chéile air

latha a' bhreitheanais ; gu'm beil nèamh agus ifrinn ann, 's gur h-ann an aon diù bhios ionad-còmhnuidh bhith-bhuan nan uile dhaoine ; gur e 'n Seann-Tiomnadh agus an Tiomna-Nuadh facal fìrinneach Dhé, agus riaghailt creidimh agus bheusan ; gu'm beil gach duine thaobh nàduir as eugmhais gràs Dhé, 's 'nan nàimhdibh dha, agus fearg-thoillteannach ; gur h-ann a mhàin tre Iosa Criosd an t-Eadar-mheadhonair a tha réite ri Dia ; gur h-e creideamh a dhlù-cheanglas daoine ris, agus is cùmhnant da'n nuadh chomh-cheangal ; gur i naomhachd toradh fìor chreidimh, 's gu'm bu chòir do gach neach ionnsaidh theann a thoirt air ruigheachd air fìor naomhachd, mar nì, as eugmhais nach faic neach sam bith Dia ; tha mion-eòlas air na nithe sin feumail, ach a bharr orra sin, tha mi 'g ràdh gu'm beil e air iarraidh roimh-làimh air an duine leis am b' àill creid-sinn anns an Tighearn Iosa Criosd, air tùs, gu'm beachd-smuainich e le mòr-dhùrachd air an staid anns am beil e thaobh nàduir. Agus an so 's éigin da eòlas a bhi aige mu thimchioll nithe àraid, agus mar an ceudna bhi ro dhùr-achdach mu'n timchioll : Tha mi 'g ràdh gur h-éigin da eòlas a bhi aige mu nithe àraid, mar tha.

I. Leis mar bha e air a bhreth 'na cheannairceach an aghaidh Dhé, gu'n do chuir e corraich air an Dia a chruthaich e le iomadh peacadh-gniomha, 's gu'n do dhaingnich e fearg

Dhé ris; seadh, 's còir do dhuine fios a bhi aige air iomadh dearbhadh sònraichte d'a cheannairc an aghaidh Dhé, mar tha, e bhi 'na bhreugaire, 'na fhear-bristidh sàbaid, 'na fhear-toibhbheum, no leithid sin, mar tha Pòl a' labhairt gu ro shònraichte uime féin an déigh làimhe 1 Tim. i. 13.

II. 'S éigin do'n duine fios a bhi aige, gu'm beil fearg Dhé a tha air a bhagradh 'san Sgriobtur, a' buanachadh gu neartmhor an aghaidh nan ceart pheacannan sin d'am beil esan ciontach, 's air an aobhar sin, 's esan gun teagamh a' phàirtidh air am beil Dia, do nach comasach breug a dheanamh, a' bagradh cogadh. 'S éigin do dhuine fios a bhi aige 'nuair tha'n sgriobtur ag ràdh, " Mallaichte gu robh am mealltair—a dh' ìobras ni truaillidh do'n Tighearn :" (Mal. i. 14.) gur h-ann 'na aghaidh féin a tha e labhairt air son a sheirbheis neo-dhùrachdach do Dhia leis an duine o 'n leth a muigh, 'nuair bha a chridhe fada uaithe, a' dian-ruagadh nithe faoine na beatha so. 'Nuair tha'm facal ag ràdh, " Cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an diomhanas" (Ecsod. xx. 7.) 's còir do'n duine fios a bhi aige gur ann 'na aghaidh féin e tha e labhairt, a mhi-naomhaich gu minig an t-ainm uabhasach sin do'n còir do gach glùn lùbadh 'na fhianais le mòr urram, (Phil. ii. 10.) 's a tha nàimhdean a' toirt an diomhanas gu h-an-dàna. (Salm cxxxix. 20.) 'Nuair tha'm facal

ag ràdh.' 'S mallaicht' an neach a ni obair an Tighearna gu neo-chùramach." (Ier. xlviii. 10.) 's éigin do'n duin' a thuigsinn gur ann 'na aghaidh féin a tha e labhairt, a dh' éisd gu neo-urramach, dearmadach, le inntinnn luaineach, am facal air a shearmonachadh ; 's a rinn ùrnaigh gu minig 'na làthair, gun mhothachadh, gun tuigse, agus gun chreidimh. 'Nuair tha 'm facal ag ràdh, "Is an-aoibhinn da-san tha toirt air a chombearsnach òl, a ta cur ris a' chopan, agus 'ga chur air mhisg mar an ceudna, chum gu'n amhairceadh e air a lomnochdaiche," (Hab. ii. 15, 16.) 's éigin do'n duine thoirt fainear gur ann 'na aghaidh féin a tha e air a labhairt, a rinn uaill an cur a choimhearsnaich air mhisg, 's gu'm beil fearg uabhasach air a shocrachadh leis an Tighearna Dia 'na aghaidh a réir an sgriobtur-sin. 'Nuair tha 'm facal ag ràdh, "Bheir Dia breth air luchd-neo-ghloine." (Eabh. xiii. 4.) agus, "Bithidh an cuibhrionn anns an loch a ta dearg-lasadh le teine agus pronnusg," (Tais. xxi. 8.) 's éigin do'n duine thoirt fainear, gu'm beil an sgriobtur a labhairt nan ceart bhriathran sin 'na aghaidh féin, air dhà bhi 'na dhuine neòghlan ; air chor 's gur esan an duine da'm beil mallachdan an lagha gu neo-mhearachdach a' deanamh an cuspair.

III. 'S éigin do dhuine fios a bhi aige nach eil ni sam bith aige leis féin a tha comasach air a shìth a ghleidheadh dha, 's a chuireas

e saor o'n chunnart anns am beil e ; do bhrìgh gu'm beil 'fhìreantachd uile mar ni neoghlan. (Isa. lxiv. 6.) Cha leòir ùrnaighean, a sheirbheis eile do Dhia, a dhéircean, &c. a chosnadh mathanais da 'na pheacaibh am fianais an Uilechumhachdaich, do bhrìgh nach tàinig iad o'n run cheart 'na chridhe, 's nach robh iad air an comh-lionadh air mhodh iomchuidh, no air son aobhair cheart, no idir chum crìoch mhath; bha 'ìobairtean ro fhuathach leis an Tighearna. Gnà. xxi. 27.

IV. 'S éigin da thuigsinn, leis mar tha e as eugmhais uile ghràsan slàinteil an Spioraid, mar tha fìor ghràdh Dhé, fìor eagal 'ainme, bròn diadhaidh air son peacaidh, &c. cho ro shònraichte, gu'm beil creideamh ann an Criosd a dh' easbhuidh air, a ghabhas an uallach o gach aon neach a chreideas ann. Gus an tuig duine gu'm beil na nithe sin a dhìth air, fàgaidh e do ghnà 'fhiachan 'sa thròm-uallach an àite sam bith eile, gun chùram gun umhail, mu'n tabhair e dh' ionnsaidh an Urrais choitcheann e.

Cha n-e mhàin gur éigin do dhuine bhi fiosrach mu na nithe sin, mar thuirt mi roimhe, ach 's éigin da mar an ceudna smuainteachadh orra le mòr dhùrachd, sin r'a ràdh, 's éigin do na nithe sin drùghadh air, 's a bhi ro dhùrachdach mu 'n timchioll, mar a's gnà leis a bhi mu ghnothaichean cudthromach eile ; seadh fòs, 's còir dha bhi ni's dùrachdaiche sa' chùis so na

bhios e an gnothaichean saoghalta sam bith, do bhrìgh gur cùis ro chudthromach so ris am beil a shonas siorruidh an earbsa. Agus bheir an ro dhùrachd so toradh iomchuidh uaithe.

I. Barrachd cùram a ghabhail m'a shlàinte shiorruidh na ghabhas e mu nì sam bith eile. An éigin do dhaoin' air tùs rìoghachd Dhé iarraidh? (Mat. vi. 33.) Am beil ann ach aon ni feumail? (Luc. x. 42.) Am meas Pòl na h-uile nithe 'nan calldach agus 'nan aolach air son na cùise so? (Phil. iii. 8.) Am beil duine an call ged choisinn e' n saoghal uile ma chailleas e 'anam? (Marc viii. 36.) An e so a mhàin a bhios 'na aobhar ghàirdeachais, gu'm beil ainm dhaoine sgrìobht' ann an leabhar na beatha? (Luc. x. 20.) 'Snach gabh daoine tuilleadh suim d' an anam agus d' an slàinte shiorrudh na ghabhas iad do ni no neach sam bith eile? 'S deimhin leam gu'n gabh, no 's daoin' iad a th' air dhiobhail céille, 's ann am breislich an-dàna. Na mealladh neach sam bith e-féin sa' chùis so; oir mur deach cunnart anabarrach an anma, agus an slàinte shiorruidh, agus réite ri Dia ni's dlùithe d' an cridhe na chaidh aon ni eile 'san t-saoghal, cha-n fhaodar le aon bharantas ceart a bharalachadh, gu'n d' fhuair iad riamh mothachadh air am peacadh, no eòlas air Dia, no idir air buan-mhaireannachd 'fhéirge air mhodh slàinteil.

II. Bristidh an ro dhùrachd so cridhe an duine, agus lagaichidh e a threòir 'sa neart,

agus tàirnnidh e gu bròn e, mar air son ceud-ghin. (Sech. xii. 10.) Tha mi 'g aideachadh gur fearr a fhreagras am bròn 's an doilghios do'n earrann sin do 'n Sgriobtur an déigh so, 'nuair a bheir iad fainear mar bha Criosd air a lot le'm peacaibh.

III. Treòraichidh e 'n duine gu féin-fhuath, 's gu gràin a gabhail dheth féin. 'Nuair a mhothaicheas duine dha féin air a mhodh sin, cha n-eil e comasach dha gun sgreamh a gabhail ris féin air son a ghràinealachd, leis an tug e sgrios air féin. Tha rud-eigin de'n spiorad-dhioghaltais sin ann a th' air ainmeachadh mar thoradh an fhìor aithreachais. "An ni so féin doilgheas diadhaidh bhi oirbh, ciod e meud an dùrachd a dh' oibrich e annaibh—seadh, *ciod* an togradh dioghaltais?" 2 Cor. vii. 11.

IV. Ni am mòr-dhùrachd so duine ro dhìchealach chum cobhair fhaotainn; o nach eil i ann féin; cha n-eil do dhànadas aige na chuireas dàil sa' chùis, mar bu ghnà leis a dheanamh, 's gu deimhin tha so air iarraidh, gu'm mothaich e bhi air a dhian-ruagadh 's air a chur thuige cho teann 's gur math leis teicheadh gu ionad eigin chum a dhìon. Tha mi 'g aideachadh gu'm beil tomhas a's mò de'n dùrachd so aig cuid àraidh na tha aig cuid eile, mar a nochd sinn sa' cheud earrann do'n leabhar so; ach ma labhras sinn mu'n dòigh air an gnà leis an Tighearna Dia oibreachadh air a' mhuinntir a thàinig gu aois, tha sinn ag ràdh

gur éigin daibh staid chunnartach an anma ghabhail d' an ionnsaidh féin le mòr-dhùrachd gun sùl a bhi aca ri cobhair sam bith annta féin, o nach eil feum aig a' mhuinntir a tha slàn air an léigh, ach aca-san a tha euslan. (Mat. ix. 12.) Air son tomhas an dùrachd so, tha sinn a mhàin ag ràdh an ni tha coltach, gu'm bi duine toileach .eis an tomhas sin air cùmhnanta tréibhdhireach dùrachdach a dheanamh ri Criosd, air dhòigh sam bith air am beil e 'ga thairgse féin chum gabhail ris.

'S e 'n *dara* ni a th' air iarraidh roi-làimh air an duine leis am b' àill creidsinn ann an Iosa Criosd, gur éigin da eòlas a bhi aige air an t-slighe chum dol as o fhéirg an Uile-chumhachaich : 's éigin do 'n Spiorad beò-mhothachadh a thoirt dà air an fhìreantachd sin. 'S éigin do dhuine thoirt fainear gu soilleir 'san àm so, gu'n do dhealbh Dia á pailteas a mhòr-mhathais innleachd chum peacaich chaillt' a shàbhaladh tre Iosa Criosd an t-Eadar-mheadhonair, neach a-thug 'fhìreantachd iomlan làn-dìoladh do cheartas Dé a bha gu dligheach air éiridh am féirg 'n-ar n-aghaidh-ne, agus a ghléidh làn-mhathanas agus deagh-ghean sìorruidh Dhé dhaibh-san uile air an cuir e iompaidh leis an t-soisgeul so chum gabhail ri tairgse Thriath na beatha. "Uime sin biodh fios agaibh se,—gur ann tre'n duine so a ta mathanas pheacannan air a shearmonachadh dhuibh: agus trid-san a ta gach neach a chreideas air a

shaoradh o na h-uile nithibh." (Gniomh. xiii. 38, 39.) "A mheud as a ghabh ris, thug e dhaibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia, *eadhon* dhaibh-san a ta creidsinn 'na ainm." (Eoin i. 12.) Air chor 's nach eil neach sam bith air a dhùnadh a mach o'n tairgse sin, ge b'e inbh no staid anns am beil e, ge b'e caithe-beatha bha aige san àm a chaidh seachad, mur eil e ciontach do'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh, ni is e fuath mì-runach gamhlasach agus diùltadh le tàir an dòigh tha air òrduchadh chum peacaich a shàbhaladh, mar a chluinneas sinn an ùine ghearr, oir mathar gach seòrsa peacaidh dhaibh-san a ghabhas ri tairgse Dhé mar tha e 'g iarraidh. (Mat. xii. 31.) "Tha e mar an ceudna comasach air an dream a thig a dh' ionnsaidh Dhé trìd-san a thèarnadh gu h-iomlan." Eabh. vii. 25.

'S e 'n *treas* ni tha air iarraidh roi'-làimh, Gur éigin do dhuine fios a bhi aige, mar nach do dhùin Dia a mach e o'n fhuasgladh a th' air òrduchadh chum peacaich a shàbhaladh, gu'm beil e toileach a bhi réidh ri daoine tre Iosa Criosd, agus cho-éignich e daoine chum gabhail ris trìd an t-Slànaighear uile-bheannaichte, agus mar so an t-slàinte sin a chosnadh dhaibh féin, 's gun dàil a chur anns a' chùis. Cha n e 'mhàin gu'm beil e toirt cuireadh do gach uile neach teachd d'a ionnsaidh, (Isa. lv, 1, 2.) 's a' gabhail gu fàilteach riùsan a thig.

mar a chì sinn sa'n t-soisgeul, 'sa' moladh na h-aiteam sin a tha teachd, mar an Ceannard ceud, 's a bhean o Chanaan, (Mat. viii. 10; xv. 28.) 's tha e toirt achmhasan do dhaoin' air son nach eil iad a' tighinn 's a' gabhail ris, "Gidheadh cha n-àill leibh teachd a m' ionnsaidh-sa, chum gu'm faigheadh sibh beatha" (Eoin v. 40.) 'S tha e 'gan dìteadh air son nach eil iad a' gabhail ris air a mhodh sin, "Ach an tì nach creid, tha e air a dhìteadh cheana," (Eoin iii. 18,) ach tha e mar an ceudna toirt àithne do gach neach iad a chreidsinn ann an Criosd. "Is i so 'àithne-san gu'n creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa Criosd." (1 Eoin iii. 23.) air chor 's nach còir do dhuine chur an teagamh nach eil an Tighearna làntoileach gabhail ri daoine a thig air mhodh tréibh-dhireach dùrachdach a dh'ionnsaidh Chriosd, oir làn-shoilleirich Dia sin 'san Sgriobtur. Mur bi fios aig duin' air na h-uiread-sa, 's gann a bhios a chridh' aige gabhail ris an innleachd ro luachmhor sin a shàbhaladh pheacach, no idir a chudthrom 's a thaic a leigeadh air guaillibh treun uile-chumhachdach an t-Slànaighear bheannaichte.

'S e 'n *ceathramh* ni th'air iarraidh roi-làimh, gur éigin do'n duine leis an àill gabhail ri Iosa Criosd, a chur roimhe gu'n cuir e gach cùmhnant ri ifrinn agus ris a' bhàs fa-sgaoil. (Isa. xxviii. 15.) 'S éigin do dhaoine chur rompa gu'n cuir iad cùl ris gach olc air am fiosrach

iad, a tha 'nan aoradh ; oir cha n eil réite sam bith eadar Criosd agus Belial. (2 Cor. vii. 14—18) Tha'n Tighearna Dia 'g iarraidh air gach neach aig am bi dùil ri esan fhaighinn, nach biodh iad air son neach eile. (Hos. iii. 3.) Tha so fada o aithreachas a réir an t-soisgeil, ni tha mi 'g aideachadh nach eil a' dol air thoiseach air gabhail ri Criosd tre chreidimh ; oir cha n-eil an so ach ro bheagan a bharr air fuath a thoirt do na nithibh sin a bha ro thait-neach le duine san àm a chaidh seachad, agus tàir a dheanamh air na nithibh sin mu'n robh e ro dhéidheil roimhe so, do bhrìgh gu'm beil e 'ga fhaicinn féin caillte d' an taobh, agus fuasgladh uapa a nise 'na thairgse, leis am beil a chridhe a' tionnsgnadh air bhi ni's ro chùr-amaiche na bu ghnà leis. An déigh so, 'nuair a bheachdaichear air Iosa Criosd 'na aonar, bidhidh a ro-oirdheirceas agus a mhaise, follaiseach, air chŏr 's nach eil a leithid am measg nan uile dhée, 's tha e 'g amharc mar chòmhdachadh leòir-fhoghainteach do shùilean na muinntir a gheibh e : leis am beil an cridhe toirt mòr-spéis do dh-innleachd Dhé anns an nuadh chomh-cheangal, 's a' miannachadh a chudthrom a leigeadh air Criosd a roghainn air gach ni eile, 'ga aomadh féin d'a ionnsaidh ; 's mar sin tha 'n duine fàs 'na fhìor chreid-each.

Cha-n abair mi gu'm faighear gach aon do na nithe sin mu'n do labhair sinn gu riaghailt-

each soilleir anns gach neach mu'n gabh e ri Dia ann an Criosd ; oir faodar dòigh a' chridhe ri Criosd a chur ris na ceithir nithibh iongantach. (Gnà. xxx. 18, 19.) 'S cùis ro chruaidh an cridhe a mhothachadh a' tionndadh o dhorchadas gu solus ; gidheadh tha sinn a' nochdadh an dòigh a's riaghailtiche agus a's coltaiche, do'n tì tha 'g iarraidh eòlais air a' chùis ; agus leis a sin a' fògradh na muinntir a tha aineolach aindiadhaidh neo-mothachail o bhuntainn ris, a' sparradh orra gun iad a ghabhail os-làimh gu'm beil còir sam bith ac' air Iosa Criosd am fad 'sa bhuanaicheas iad san staid sin, gus am fosgail an t-Uile-chumhachdach sùilean an inntinn, 's gu 'm faic iad an staid chaillte a thaobh nàduir, agus am feum anabarrach a tha ac' air Iosa Criosd an Slànaighear.

---

## CAIB. IV.

*Na buaidhean agus an tairbh a tha gu nàdurrach a' leantainn an fhior chreidimh.*

'S E 'n *ceathramh* ni a chuir sinn romhainn ris an labhramaid, Buaidhean an dleasanais so, 'nuair a chomh-lionar air mhodh iomchuidh e. Cha n-ainmich mi ach beagan diù.

I. 'S éigin do chreideamh ann an Criosd a bhi *pearsanta* ; 's éigin do dhuine gabhail ris

an t-Slànaighear 'na phearsa féin. "Mairidh am fìrean beò le a chreidimh." (Hab. ii. 4.) Tha so a ciallachadh, nach leòir a chum duine shaoradh o thruaighe, g'um beil e'n co-cheangal ri Dia, gu 'n d' rugadh e 'na bhall de'n eaglais fhaicsinnich tre ùmhlachd a phàrantan do dh' ordughaibh Dhé: ni mò a dh' fhòghnas e gu'n d' fhuair e seul'inndrinn a bhaistidh,'s gu'n do ghabh e 'san àm sin os-làimh slàint' iarraidh tre fhuil ìoc-shlaintich an t-Slànaighear, mar tha gach naoidhean a' deanamh: ni mò a dh' fhoghnas e gu 'n tàinig daoine o phàrantaibh diadhaidh; oir cha toir an creidimh-san còir d' an cloinn air beannachdaibh spioradail a chùmhnanta: cha mhò a dh' fhòghnas e, gu 'n tàinig pàrantan fo rud-eigin do cheangal as leth an cloinne an àm am baistidh, 's gu'n tug iad suas do'n Tighearn iad: cha-n fhoghainn gach ni dhiù sin uile: oir tha clann na rìoghachd agus clann dhaoine diadhaidh air an dùnadh a mach: mur bi aig duin' e-féin, creideamh ann an Iosa Criosd, 's mur bi a chridhe làn-toilichte leis an innleachd luachmhor sin chum peacaich a shàbhaladh, cha chomasach gu 'm bi e air a shàbhaladh. Tha mi 'g aideachadh gur e Criosd a bheir an creideamh so dhà, ach 's ni cinnteach gur h-éigin do'n chreideamh so a bhi pearsanta.

II. 'S éigin do'n dleasanas so a bhi *tréibhdhireach, dùrachdach.* "Is ann leis a' chridhe a chreidear chum fìreantachd," (Rom. x. 10.)

'S éigin do dhuine bhi dùrachdach neo chealgach ann an gabhail ri Criosd, 'ga mhiannachadh thar gach ni air an cual' e riamh iomradh, gun a bhi san ioma-chomhairle mu'n chùis. Cha n-e mhàin gur éigin do'n chùis a bhi sa' cheann no 'san tuigse, ach 's éigin gu'm bi i anns a' chridhe ; cha n e mhàin gur éigin do dhuine dearbhachd a bhi aige gur e Criosd an t-slighe, ach 's eigin da làn-dearbhadh a bhi aig' air, 'ga ghràdhachadh 's a' gabhail mòr-thlachd ann, air chŏr 's gur e uile mhiann duin' e, mar tha Daibhidh mu'n chùmhnant. (2 Sam. xxiii. 5.) Ma bhios duine dùrachdach mu ni sam bith, gu cinnteach 's éigin gu'm bi e mar sin 'san aon ni so a tha cho feumail. Cha dean barail fhaoin sa' cheann an gnothach so, 's éigin gur 'obair ro dhùrachdach a chridhe agus an anama bhios ann ; seadh, cha-n obair e anns an leth a's iomallaiche do'n aigneadh, ach anns an ionad a's ro luachmhoire do'n aigneadh agus do'n anam, far am beil Criosd air a dhealbh. Nach dùrachdach bu còir do dhuine bhi sa' chùis so ris am beil a mhòr shonas siorruidh a' co-sheasamh ? An dean an Tighearna gàirdeachas os-ceann duine, mar ni fear-na-bainnse gàirdeachas air son a chéile ? (Isa. lxii. 5.) 's gu'n gabh e còmhnuidh 'na ghràdh le h-aiteas ; (Seph. iii. 17.) 's am bi cridhe duine cho neo-mothachail air mathas Dé, 's cho mi-reusonta 's nach téid e mach an còdhail àrd Chruithear mòr an t-saoghail, 'nuair tha

Triath na beatha a' nochdadh gu'm beil e cho deònach air teachd 'na chòdhail-sa, agus a' gabhail na h-uiread shùim do shonas siorruidh a chinne-daonna? A mhuinntir ionmhuinn, mu'n téid sibh ni 's faide air bhur n-aghaidh, cuiribh bhur làmh air bhur cridhe, agus smuaintichibh air caoimhneas neo-chrìochnach an Uile-chumhachdaich d'ar taobh; agus faicibh na tha e 'g iarraidh oirbh an éirig a mhòr chaoimhneis duibh; cha n-eil e 'g iarraidh ni sam bith oirbh, ach a mhàin bhur cridhe, agus shaoilinn nach bu chòir dhuibh sin a dhiùltadh dha, do bhrìgh gur e bhur math féin a th' aig Dia 'san amharc; uime sin ìocaibh do Dhia an ni tha e 'g iarraidh oirbh, eadhon bhur cridhe, no, na tugaibh ni air bith dha. "A mhic, thoir dhomhsa do chridhe." (Gnà. xxiii. 26.) "Agus ged chaithinn mo mhaoin uile chum na bochdan a bheathachadh, agus ged bheirinn mo chorp chum a losgadh, agus gun ghràdh agam, cha n-eil tairbhe sam bith dhomh ann." (1 Cor. xiii. 2, 3.) Air an aobhar sin a bhràithrean, gràdhaichibh an Tighearna Dia, a ghràdhaich sinne cho mòr; thugaibh gràdh pòsaidh dha, no na tugaibh gràdh idir dha. Gidheadh cha-n abair mi gu'm beil gràdh cumhachdach mothachail aig gach neach, a bheir orra fàs tinn, cho luath 's a chreideas iad; ach 's éigin do ghràdh reusanta caomhail, air a shocrachadh air deagh stéidh, agus cho ro bhunailteach a bhi ann an co-chuideachda

creidimh 's nach eil mòran uisgeachan comasach air a mhùchadh. "Tha e làidir mar am bàs, agus loisgidh eud ann mar theine." Dán. viii. 9 7.

'S éigin do *threas* buaidh a' chreidimh bhi reusanta, leis mar tha e dol a mach ás déigh an t-Slànaighear. Leis an ni so tha mi ciallachadh gur còir do'n duine dlùthachadh ri Dia ann an Criosd ann an eòlas agus ann an tuigse, a' làn-thuigsinn innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh tre Iosa Mac an Dé bheò, mar tha'n sgriobtur 'ga nochdadh, gun bhi ann am barail gu'm beil Criosd aige féin air dhòigh sam bith eile ach mar tha 'n soisgeul 'ga chur an céill, no idir dòigh eile chum fuasgladh fhaotainn trid san ach mar tha facal neo-mhearachdach Dhé a' nochdadh. Air an aobhar sin tha sinn a' toirt fainear gu'm beil eòlas air a chur ris a' chomh-cheangal eadar Dia agus duine mar ni ro fheumail. "Agus bheir mi dhaibh cridhe gu m' aithneachadh, gur mi an Tighearn; agus bithidh iad dhomhsa 'nan sluagh, agus bithidh mise dhaibhsan a'm' Dhia: Agus cha teagaisg iad ni's mò, gach aon a choimhearsnach, agus gach aon a bhràthair, ag ràdh, Gabhaibh eòlas air an Tighearn, oir bithidh eòlas aca ormsa uile, o'n neach a's lugha, gus an neach a's mò dhiù, deir an Tighearn." (Ier. xxiv. 7; xxxi. 34.) Tha mi ciallachadh ann an so mar an ceudna, gur còir do dhuine bhi ann an suidheachadh ceart inntinn, agus ann an ciùine

spioraid gu h-ùmhal, macanta, iriosal an àm dha bhi gabhail ri Iosa Criosd ; cha-n ann an togradh neo-bhunailteach, nach mair ach ùine ghearr. “ Esan a fhuair sìol ann an àitibh creagach, is e so an tì a chluinneas am facal, agus a ghabhas e air ball le gàirdeachas,” (Mat. xiii. 20 ;) no an trioblaid tre cruaidh-chas éigin o'n leth a muigh, mar a bha 'm pobull, 'Nuair a mharbh e iad, an sin dh' iarr iad e, 's dhearbh iad a bhi neo-sheasmhach anns a chùmhnanta ;” (Salm lxxviii. 54.) no idir fo bhuaireadh chum buannachd éigin aimsireil o'n leth a muigh, mar bha Simon Magus, 'nuair a chreid e. (Gniomh. viii.) 'S éigin do dhuine e-féin a ghiùlan gu reusanta sa' chùis so, air dha bhi 'na mhaighistear air féin,agus comasach ann an cuid do thomhas air breth a thoirt air math no olc na cùise mar tha e 'na fhianais,

'S e 'n *ceathramh* buaidh, creideamh, mar tha e dol a mach le reusan, tha e mar an ceudna dol a mach le rùn suidhichte. Thilg an sluagh àmhgharach bochd anns an t-soisgeul iad féin le'n làn-rùn air Iosa Criosd. Tha 'n rùn suidhichte spioraid so, chum cathachadh an aghaidh gach buairidh a dh' fhaodas teachd 'n-an rathad ; tha fòirneart air a nochdadh do na nithibh sin. Cha-n fhaod an duine sin aig am beil a chridhe 'ag dhealbh féin fa-chomhair Chriosd, a' ràdh, Gu'm beil leòghan air an t-sràid, (Gnà. xxvi. 13.) Mar faigh e comas dol a steach air an dorus, bristidh e tre mhull-

ach an taighe, coltach ris an duine sin mu'm beil sinn a' leaghadh ann an Lucas. v. 19. 'S minig nach bi suim aige do'n ni sin ris an abair an saoghal gliocas agus eagnadh coltach ri Saccheus a streap suas ri craoibh chum 's gu 'm faiceadh e Criosd, 'nuair bha creideamh a' tàrmachadh 'na chridhe (Luc. xix.) Tha'n rùn suidhichte spioraid so a' gabhail beachd air gach trioblaid a dh' fhaodas leantainn an lòrg a' chreidimh, agus tha e cur roimhe ann an neart an Uile-chumhachdaich gu'n toir e buaidh air gach buaireadh 's air gach trioblaid a dh' fhaodas tighinn 'na rathad, coltach ri fear-togail glic a chunntas a' chosgais roi-làimh. (Luc. xiv. 28.) Tha 'n rùn suidhichte so mar an ceudna chum cathachadh an aghaidh iodholaibh duine air fad, 's an aghaidh nithibh a bheireadh gu réidh-bheirteach buaidh air, 's a thilgeadh bun-os-ceann e, mur leagadh e thaice féin air Criosd a chum neart fhaotainn a thoirt buaidh air an iomlan, coltach ris an duine dhall sin a thilg 'aodach uaithe 'nuair a ghairm Criosd e. (Marc. x. 50.) Tha'n làn-rùn suidhichte so 'san anam a' sruthadh o fhéin-fheum anabarrach anns an duine, mar thachair do dh' fhear-coimhid a' phrìosain, (Gniomh. xvi. 30.) agus o iarrtus àrd-uachdranachd an Uile-chumhachdaich a' co-éigneachadh an duine gu gluasad a dh' ionnsaidh Chriosd. "Is i so 'àithne-san, gu'n creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa Criosd," (1 Eoin iii 23.) agus o'n deagh chliù tha air dol a mach mu Dhia, nach

cuir e cùl ri neach sam bith a thig d'a ionnsaidh tre Iosa Criosd, (Eoin vi. 37.) ach 's ann tha e moladh na h-aiteam sin a tha gabhail misnich teachd d'a ionnsaidh, 's a chuireas an cruaidh-chas agus na triobluidean a's mò an neo-bhrìgh, mar a' bhean a mhuinntir Chanaain. (Mat. xv. 28.) Ach a bharr air so uile, tha'n làn-rùn suidhichte so a' teachd a mach o ghàirdean treum uile-chumhachdach Iehobhah, gu dìomhair agus gu neartmhor a' tarruinn a' pheacaich a dh' ionnsaidh Chriosd, "Cha n-urrainn neach air bith teachd a m' ionnsaidh-sa, mur tarruinn an t-Athair a chuir uaith mise e." Eoin vi. 44.

Cha-n abair mi gu'm beil na chaidh ainmeachadh do smuaintibh, gu riaghailteach 'na inntinn aig gach neach a ghabh ri Criosd, mar tha e air a thairgse 'san t-soisgeul: gideadh ma rannsaichear a' chùis, agus ma chuirear thuige gu teann e, no idir ma chuirear na nithe sin 'na chuimhne, gheibhear a mach gu'm beil iad 'san àm sin gu h-àrd 'san anam.

O na chaidh labhairt, tha e làn-shoilleir, gu'm beil mòr fheum aig iomadh neach anns an eaglais fhaicsinnich air tuilleadh a dheanamh chum an anmannan a shàbhaladh, 'nuair thig iad gu aois iomchuidh, na rinn iad 'san àm a chaidh seachad, anns a' chumhnant tha eadar Dia agus an eaglais, air a nasgadh dhaibh ann am baisteadh.

Mar an ceudna o na chaidh labhairt, tha e

soilleir, gu'm beil faicill iomchuidh air saorghràs Dhé anns an t-soisgeul, air a nochdadh tre Iosa Criosd an Slànaighear; air chŏr 's nach eil e'n comas dhaoine aineolach, neo-mothachail, mi-naomh' a ghabhail os-làimh gu'm beil còir ac' air, ma rannsaicheas iad a' chùis, agus ma bheir iad breth neo-chlaon air an staid. Tha e fìor gun amharus, gu'm beil creidsinn ann an Criosd, agus gabhail ris mar Shlànaighear uil'-fhoghainteach 'na ni sodheanta, agus tha gach neach mi-dhiadhaidh ag ràdh, gu'm beil e-féin a' creidsinn ann: ach tha iad 'g am mealladh féin, o nach do ghabh an anam riamh gu tréibh-dhireach dùrachdach le làn-rùn suidhichte, ri Iosa Criosd, mar a thuirt sinn roimhe. Faodaidh e bhith gu'n robh cuid de dhaoin' aingidh air an soillseachadh, (Eabh. vi. 4.) 's gu'n do mhothaich iad rud-eigin do ghluasad 'nan eagal: Chriothnaich Felics, (Gniomh. xxiv. 25.) no 'nan aoibhneas. "Esan a fhuair sìol ann an àitibh creagach, is e so an tì a chluinneas am facal, agus a ghabhas e air ball le gàirdeachas;" (Mat. xiii. 20.) agus dh' éisd Herod ri Eoin gu toileach; (Marc. vi. 20.) ach cha robh an cridhe tréibh-dhireach ann a' dlùthachadh ris an Dia bheò. (Ier. xx. 21.) 'S ann a shuidh iad sìos an dara cuid 'san obair chumanta sin mar an t-ionad dìdein, gus an tàinig an deuchainn, "An uair a thig trioblaid no geur-leanmhuinn air son an fhacail, air ball gheibh e oilbheum;"

(Mat. xiii. 21.) no pillidh iad air an ais leis a mhadadh a chum an sgĕith, o'n robh iad ann an tomhas éigin air an saoradh tre eòlas an Tighearna agus an t-Slànaighear Iosa Criosd, (2 Pead. ii. 20.) no tuitidh iad gu tŭr air falbh gu fuath a ghabhail air, 's gu tailceas mìrunach, gamhlasach, agus geur-leanmhainn a dheanamh air Iosa Criosd, 's air gach ni a bhuineas da ; o'n gann a dh' fhaodas iad a bhi air an teasraiginn, (Eabh. vi. 4—6. x. 26—29.) Bu chòir do na nithibh sin daoin' a bhrosnachadh chum a bhi dùrachdach 'san obair chudthromaich so.

Thàinig sinn a nise gu labhairt mu'n *chùigeamh* ni a chuir sinn romhainn, agus 'se sin, Ciod a tha gu nàdurrach a' leantainn fìor chreidimh ? Bheir mi 'na labhras mi mu na nithibh sin, chum an dà ni so, eadhon, Aonachd agus Co-chomunn ri Dia.

*Air tùs, mata.* Tha mi 'g ràdh, 'nuair a ghabhas peacach ri Criosd, mar tha e air a ràdh, tha aonachd iongantach air ball eadar Dia agus an duine. Mar nach eil am fear-pòsda 'sa' bhean, an ceann 's an corp, an freumh 's na meanglain ri bhi air am meas mar dhithis, ach 'nan aon ; air a mhodh cheudna tha Criosd, no Dia ann an Criosd, agus am peacach a tha gabhail ris tre chreidimh, 'nan aon. " Is buill sinn d'a chorp, d'a fheòil, agus d'a chnàmhaibh-san, &c." (Eph. v. 30—32.) An tì tha mar sin air a cheangal ris an Tighearna,

is aon spiorad ris e. (1 Cor. vi. 17 ) " Mar tha 'n t-Athair anns a' Mhac, agus Criosd anns an Athair; mar sin tha creidich 'nan aon anns an Athair agus anns a' Mhac: tha iadsan 'nan aon, mar tha 'n t-Athair ann an Criosd, agus Criosd anns na creidich, chum 's gu'n deanar coimhlionta 'nan aon iad." Eoin xvii. 21—26.

O cia iongantach an coimeasgadh, 'san t-snuim nach fhaodar fhuasgladh a tha'n sin!

A thaobh na h-aonachd so tha eadar Dia 's na creidich,—(1.) Cha-n eil e 'n comas daibh fuath thoirt d'a chéile. Uaithe so a mach cha toir Dia fuath do'n chreideach a chaoidh: "Oir cha tug duine air bith riamh fuath d'a fheòil féin; ach altrumaidh agus eiridnidh e i," (Eph. v. 29,) 's amhuil a ni Criosd d' a phobull. Faodaidh do chorraich a bhi air, gu'n smachdaich 's gu'n cronaich e 'n duine sin a tha 'na fhìor chreideach: ach gidheadh 's ann air son a leas a tha e ris, agus thig a' chùis mu'n cuairt, air chŏr 's gu'm mothaich e gur ann chum a mhath 's a bhuannachd a tha 'n Tighearn a' buntainn ris air a mhodh sin: "'S éigin gur tròcair agus fìrinn dhà-san uile shlighean an Tighearna." (Salm xxv. 10,) "'S éigin gu'n co-oibrich gach nì chum a math." (Rom. viii. 28.) Air an làimh eile cha n-eil e 'n comas a' chreidich fuath mì-runach gamhlasach a thoirt do Dhia, oir, " An neach a ghinear o Dhia, cha dean e peacadh." (1 Eoin iii. 9.) Oir rùnaich agus dh' òrduich an Tighearna Dia

nithe bhi air a mhodh so, gu'm buin esan ris na creidich anns gach càs, chum am math, 's cha cheadaich e dhaibh fuath a thoirt dà uair sam bith, no idir a bhi air an spìonadh ás a làimh.

I. A thaobh na h-aonachd so, tha co-mhoth-achadh iongantach eadar Dia 's an creideach. Tha'n Tighearna fo thrioblaid air son àmhghar an duine. (Isa. lxiii. 6.) Tha e cathachadh 'na aghaidh gu caomhail, cùramach agus gu tairis, mar gu'm biodh e-féin fo thrioblaid leis. "An tì a bheanas ris a' chreideach, tha e beantainn ri cloich na sùla aig Dia." (Sech. ii. 8.) "Tha co-fhulangas aige r' an anmhuinneachdaibh," (Eabh. iv 15.) agus "Is prìseil am fuil 'na fhianais." (Salm cxvi. 15.) An aon fhacal ge b'e ni tha air a dheanamh dhaibh-san, tha e air a dheanamh dhà-san. "An tì ghabhas ruibhse, gabhaidh e riumsa.—A mheud 's gu 'n do rinn sibh *e* do dh'aon do na bràithribh, a's lugha agamsa, rinn sibh dhomh-sa e. A mheud 's nach d' rinn sibh *e* do'n neach a's lugha dhiubh so, cha, d' rinn sibh dhomh-sa e." (Mat. x. 40; xxv. 40. 45.) Air an làimh eile, tha eud a thaighe a' gabhail còmhnaidh an cridhe a' chreid-ich, (Salm lxix. 9.) Tha'n tàir a gheibh Dia a' drùghadh air an duine dhiadhaidh; ma tha chùis-san a' dol gu math, 'se so gnothach a phobuill. Air chŏr 's gu'm beil co-mhothach-adh iongantach eadar Dia 's na creidich, tre chumhachd an aonachd a tha eatorra; air an aobhar sin 's còir do dhaoine mòr-fhuath a thoirt

do gach ni bhios a' comh-stri ris-san 'nan gràdh no 'nan aigneadh, agus cùl a chur ri bhi 'nan tràillean do na creutairibh, do-bhrìgh gur iad sin seirbheisich an Dé, 's an Fhir-phòsda, agus an seirbheisich féin trìd-san. Nach mi-chiatach gràineil a thig e do bhann-righ bhi ciontach do strìopachas ri seirbheisich a fir? Tha e mar an ceudna 'na nì maslach do chreideach a bhi fo eagal á droch sgeul, o'n a tha 'n Tighearna Dia ris am beil esan 'na aon, a mhàin a' riaghladh nan uile nithe, 's a tha deanamh gach ni a réir a thoile air nèamh agus air thalamh. "Is leibhse na h-uile nithe; agus is le Criosd sibhse; agus is le Dia Criosd." (1 Cor. iii. 21, 23.) "Oir gu bràth cha ghluaisear e; roimh dhroch sgeul cha bi eagal air; *tha* a chridhe suidhichte ag earbsadh ás an Tighearna. Ach a ta ar Dia-ne anns na nèamhaibh, agus rinn e gach ni a b' àill leis." Salm cxii. 6, 7; cxv. 3.

*Annsan darah-àite*, 'S co-chomunn iongantach gun choimeas, a' bhuaidh mhòr eile tha'n lòrg fìor chreidimh: tre chumhachd a cho-chomuinn so, buinidh Dia 's a luchd-muinntir d' a chéille. 'S e Tighearna nan sluagh Dia a phiobuill: 'se féin an t-Athair am Mac 's an Spiorad Naomh', an Dia-san 'na uile bhuaidhibh glòrmhor, a cheartas cho math r'a thròcair, a ghliocas, a chumhachd, a naomhachd, &c. oir 's esan Dia a phobuill, mar tha e gu tric' ag ràdh sa' chomh-cheangal. Air an làimh eile,

'S iad na fìor chreidich a phobull-san. 'S leis gach aon ni a bhuineas daibh; cha n-eil uiread a bhuill a's suaraiche d' an cuirp nach leis an Tighearn, 's air nach eil làn chòir aige.

II. Trìd cumhachd a' cho-chomuinn so, tha co-chòir ac' air saibhreas a chéile, cho fad 'sa bhios e feumail. Buinidh uile bhriathraibh an Tighearna do na creidich, a bhagraibh cho math r'a ghéallaidhnean chum am math, mar riaghailt stiùraidh dhaibh; buinidh 'uile shlighean daibh, 'uile ghnè oibribh, a chomh-pairteachadh sònraichte, bàs, deamhain, eadhon gach aon ni, cho fad' sa bhios e feumail daibh. "Is leibhse na h-uile nithe: Ma 'se Pòl, no Apollos, no Cephas, no an saoghal, no beatha, no bàs, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd; is leibhse iad uile; Agus is le Criosd sibhse; agus is le Dia Criosd." (1 Cor. iii. 21—23.) Air an làimh eile, 's leis an Tighearna gach aon ni a bhuineas do'n chreideach: tha 'oighreachd, a chlann, a bheatha, a bhean-phòsda, a mheas, &c. gu h-iomlan fo stiùradh an Tighearn' aig am beil stiùir an domhain 'na làimh: ma bhios nì no neach do na th' aig a' chreideach feumail do Dhia, 's còir dha deal-achadh riù gu suilbhearra, no tha e briseadh a cho-chomuinn sin, 's a' dearbhadh nach eil e féin iomchuidh air son, no idir airidh air Iosa Criosd. "Ma thig neach air bith a m' ionn-saidh-sa, agus nach fuathaich e athair,—seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha n-eil e'n

comas dha bhi 'na dheisc obul dhomh-sa." (Luc. xiv. 26.)

III. Tre chumhachd a' cho-chomuinn so, bu chòir do dhlù-dhàimh 's do cho-chaidreabh ro mhòr a bhi eadar Dia 's an creideach. Faodaidh Dia buntainn ris gach aon ni a bhuineas do'n chreideach, 's a dheanamh ris gach ni a's taitneach leis; agus cha n-eil an duine r'a ghabhail gu h-olc no idir gu ràdh ris an Uile-chumhachdach, "Ciod a tha thu deanamh?" 'S ann a's còir dha a ràdh anns gach cùis, "Is math facal agus toil an Tighearna." (Isa. xxxix 8. 2 Rìgh. iv. 23—26.) Air an làimh eile, faodaidh an creideach air mhodh iriosal, a bhi dàna ri Dia ann an Criosd; faodaidh e teachd le dànachd chum Rìgh-chathair nan gràs, agus cha ruig e leas mòran bhriathran snasmhor no do dheas-chainnt a ghnàthachadh 'na achanaich ri Dia, (Eabh iv. 16.) oir cha n-eil e ni's mò 'na choigreach dha; (Eph. ii. 19.) air chŏr's nach ruig e leas labhairt ri Dia mar neach aig am beil eòlas r'a dheanamh suas ris gach aon àm, mar a's gnà le mòran de luchd-aidmheil a dheanamh, agus tha so 'na aobhar eas-aonachd 'nan creideamh.

Faodaidh an creideach mar an ceudna, làn-rùn a chridhe nochdadh do Dhia. "Dhòirt mi mach m'anam an làthair an Tighearna." (1 Sam. i. 15.) Faodaidh creideach mar an ceudna, rannsachadh ciod a tha Dia a' deanamh, cho fad 's a bhios e feumail chum soilleireachd

fhaotainn mu mhearachd éigin anns am beil e mu shlighe an Tighearna; mar so bha Iob. "Ge do mharbh e mi, gidheadh earbaidh mi ás:—tagraidh mi mo shlighean 'na fhianais." Gen. xviii. 23, &c. Ier. xii. 1. Isa. lxiii. 17.

Faodaidh an creideach mar an ceudna bhi dàna ri Dia, gu dol d'a ionnsaidh gu lathail le mhearachdan agus le chionta, agus aithreachas, mathanas agus sìth iarraidh tre thagradh Chriosd. "Esan dh' ardaich Dia le a dheas làimh 'na Cheannard agus 'na Shlànaighear, a thoirt aithreachais agus mathanais pheacanna do dh' Israel." (Gniomh. v. 31.) "Ma pheacaicheas neach air bith, tha fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am fìrean." (1 Eoin ii. 1.) O! cia minig a dh' fhaodas an creideach ann an aon latha mathanas a thagradh 'na pheacaibh, mur eil e 'na rùn fanaid a dheanamh air Dia, no ghràs a thionndadh gu macnus! Dh' òrduich Triath na beatha do dhaoine mathanas a thoirt seachad deich agus trì fichead seachd uairean 'san aon latha, agus thug e comharradh seachad mu sin ann an cosamhlachd rìgh àraid a ghabh cunntas d'a luchd-muinntir, cia mòr a's mò na sin a bheir a mhaighistear féin mathanas seachad. Mat. xviii. 22—28.

Faodaidh an creideach mar an ceudna, gach ni a bhuineas da o'n leth a muigh earbsa ri Dia, oir tha sùim aige do na nithibh sin. "Ma tha Dia mar sin a' sgeadachadh feòir na mach-

rach—nach mò na sin a *sgeadaicheas* e sibhse, a dhaoine air bheag creidimh? Uime sin na bithibh làn do chùram, ag ràdh, Ciod a dh'itheas sinn? no ciod a dh·òlas sinn? no ciod a chuireas sinn umainn?—oir a ta fios aig bhur n-Athair nèamhaidh gu'm beil feum agaibh-sa air na nithibh so uile. — A' tilgeadh bhur n-uile chùram air-san; oir a ta cùram aige dhibh." Mat. vi. 30—32. 1 Pead. v. 7.

Seadh fòs, faodaidh an creideach, air mhodh iriosal, Dia a chur thuige chum a dheanamh freagarrach iomchuidh fa chomhair a sheirbheis, chum còmhnadh a dheanamh ris gu toradh iomchuidh a thoirt a mach anns gach àm, eadhon gràs an àm feuma. (Eabh. iv. 16.) Seadh, cia mòr na nithibh a dh' fhaodas na creidich iarraidh air Iosa Criosd, araon air an son féin agus as leth dhaoin' eile! "Ma dh' iarras sinn nì sam bith a réir a thoile, gu'n éisd e ruinn." (1 Eoin v. 14, 15.) "Ge b'e nì a dh' iarras sibh a' m' ainm-sa, ni mise sin." (Eoin xiv. 13.) "Feòraichibh dhiom nithe ri teachd, mu thimchioll mo chloinne; agus iarraibh orm do thaobh oibre mo làmh." (Isa. xlv. 11.) Tha e 'na nàire 's 'na dhochair ro mhòr do phobull Dé, nach eil iad a' deanamh barrachd feuma do'n cho-chomunn sin r'an Cruithear na tha iad a' deanamh. Faodaidh Criosd geur-achmhasan dligheach a thoirt daibh, air son nach eil iad ag iarraidh ni sam bith 'na ainm-san. Eoin xvi. 24.

O na chaidh labhairt, tha e soilleir gur cùis anabharrach chudthromach dleasanas so a' chreidimh, leis am beil duine gabhail ri Iosa Criosd, neach a sheulaich an t-Athair, 's a thug e mar chùmhnant do'n phobull. Tha e cho luachmhor do Dhia, a' co'-freagradh d'a cheart rùn, g'a làn-riarachadh, an dealbh 's am foillseachadh an t-soisgeil ; agus tha e cho tarbhach, feumail do dhaoine, 's gu'm beil Sàtan le innleachdan seòlta, agus cridhe aingidh mi-chreideach gu ro chumhachdach dian a' cur 'na aghaidh, le bhi brosnachadh gach cunnuil 's gach ceaptuislidh a tha 'na chomas, an rathad na muinntir leis am b'àill gabhail ris. Ainmichidh mi cuid do na cunnuilean a's ro ghnàthaichte.

---

## CAIB. V.

*Cunnuilean air an tarruinn o dhroch thoillteannas an duine, agus o uamharrachd a' pheacaidh, air am freagradh.*

CUNN. Tha mi cho sgreataidh, gràineil, mi-naomha, neo-luachmhor dhiom féin, 's gur air leam gu'm bu dànadas ro mhòr dhomh gnothach sam bith a ghabhail ri Iosa Criosd, no ris an t-slàint' a choisinn e gu ro dhaor le 'fhuil phrìseil féin ?

*Freag*. 'S ni cinnteach gu'm beil sliochd Adhaimh uile ro ghràineil neo-luachmhor am fianais Dé, a tha cur amaideachd as leth nan aingeal. "As leth 'ainglean cuiridh e amaideachd.—*Tha* na cinnich uile mar neo-ni 'na làthair-san,—mar fhìor neo-ni agus diomhanas. (Iob. iv. 18. Isa. xl. 17.) Tha Dia cho ard os-ceann dhaoine, s mur dealbhadh e o shaor thoil féin innleachd luachmhor a chum peacaich a shàbhaladh, gu'm bu dànadas ro mhòr do dhaoine no dh' ainglibh a smuainteachadh gu'n irioslaicheadh an Dia sìorruidh e féin cho mòr 's gu'n gabhadh e riochd seirbheisich air, 's gu'n gabhadh e ar nàdur-ne, 's gu'n dlù-cheangladh e ris an Diadhachd bheannaicht' e le aonachd phearsonta: agus gu'n ùmhlaicheadh se e-féin do bhàs maslach a' chrionne-cheusaidh; agus so uile chum 's gu'm biodh daoine bha 'nan ceannaircaich air an deanamh réidh ri Dia, 's gu'm biodh iad air an deanamh làn-shona, le chuideachda bheannaichte-san a mhealtainn gu saoghal nan saoghal.

Ach tha mi 'g ràdh, gu'm b'e 'n t-iomlan de sin 'ìnnleachd 's a shaor thoil féin; seadh, os-barr, mur iarraidh an Tighearna Dia gu h-àrd-uachdranach air daoine iad a ghabhail ris féin ann agus tre Chriosd, (Isa. lv. 1—3. Mat. xi. 28. 1 Eoin iii. 23. 2 Cor. v. 20.) cha bhiodh dànadas aig duìn' air bith na dheanadh feum do dh' innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh. Air an aobhar sin, ma ta, ged

their mi mar thuirt Abigail, " Bitheadh do bhanoglach 'na ban-tràill a nigheadh chas sheirbheiseach mo thighearna." (1 Sam. xxv. 41.) gidheadh do-bhrìgh gu'n do dhealbh esan 'na naomh ghliocas neo-mhearachdach féin an dòigh sin a chum peacaich a shàbhaladh, 's gu'm beil dearbh-fhios aige cionnas a bhios e air a ghlòrachadh ann. " Sùilean 'ur n-inntinn bhi air an soillseachadh, chum fios a bhi agaibh ciod e dòchas a ghairme-san, agus ciod e saibhreas glòire 'oighreachd-san anns na naomhaibh." (Eph. i. 18.) Agus is leatsa na h-uile nithe a's leamsa, agus is leamsa na nithe a's leatsa; agus a ta mi air mo ghlòrachadh annta." (Eoin. xvii. 10.) Agus dh'àithn e dhomh, mar bhios mi freagarrach dhàsan air chionn latha a mhòr-chùnntais, gabhail ris féin ann an Criosd, mar tha e air a ràdh; 's cha n-eil a chridh' agam a dhiùltadh, no idir aobhair 'innleachd agus 'iarrtais a rannsachadh no fheòraich; ach 's éigin domh cuid mo chunnairt a ghabhail do'n chùis, mar nach b'àill leam a bhi air m' fhaotainn a' cur "an aghaidh gràs Dhé," (Gal. ii. 21.) agus ann an seadh a' mealladh an t-soisgeil 'na dhòchas, agus, a' breugachadh na fianais a thug Dia air a Mhac, gu'm beil beatha na's leòir ann do dhaoine, (1 Eoin v. 10, 11.) 's mar sin a' dheanamh Dia 'na bhreugaire, 's a cheannairc sin a chur ris gach peacadh d'an robh mi ciontach 'san àm a chaidh seachad.

*Cunn.* Tha mis' a'm pheacach ro shònraicht'

os-ceann gach aon neach eile 's aithne dhomh ; uime sin cha-n eil a chridh' agam dlùthachadh ri Criosd, no amharc idir air an t-slàinte sin a tha trìd 'fhìreantachd-san.

*Freag.* Am beil do pheacadh ni's mò na misg agus cionta mhi-nàdurrach Lot; adhaltras Dhaibhidh air fhalach le mort: iodhol-aoradh agus tuiteam gu h-uabhasach o'n chreidimh mar rinn Solamh ; iodhol-aoradh, mort, agus buidseachd Mhanases ; fearg an aghaidh Dhé agus a shlighe ann an Ionas ; àicheadh Chriosd ann am Peadar, an déigh dha rabhadh fhaotainn roi-làimh, 's a mhionnachadh nach deanadh se e ; geur-leanmhainn fhuilteach Phòil, a' co-éigneachadh nan naomh gu toibheum a labhairt, &c. Ach 's an-aoibhinn dhà-san d'an toir na nithe sin a tha air an cur sìos 'san sgriobtur misneach chum peacadh a chur an gniomh, agus 's ann a tha iad air an ainmeachadh 'san ionad so, a mholadh saor-ghràs an Uile-chumhachdaich, 's a thoirt misnich do pheacaich aithreachail thruagha gu teicheadh a dh' ionnsaidh Chriosd. Tha mi 'g ràdh, am beil do pheacadh-sa ni's an truime na iad sin a chaidh ainmeachadh ? Gidheadh fhuair iad sin uile mathanas tre Chriosd, mar tha'n sgriobtur a' nochdadh.

Uime sin biodh fios agad, gu'm beil gach peacadh co-ionann an làthair saor-ghràs Dé, a tha "gràdhachadh gu saor," (Hos. xiv. 4.) 's nach eil a' gabhail suim do pheacadh sam

bith. Ma tha duine toileach tighinn d'a ionnsaidh-san tre Chriosd, an sin tha esan làn-chomasach air a shaoradh gu ruig an ceum a's faide, (Eabh. vii. 25.) Seadh, 's mò an càmpar le Dia, mur gabh duine ri Criosd 'nuair théid a thairgse dha, na gach peacadh d'an robh e ciontach riamh roimhe; oir, "An tì nach creid Dia, rinn e breugaire dheth, do bhrìgh nach do chreid e an fhianais a rinn Dia mu thimchioll a Mhic. An tì a chreideas ann, cha dìtear e; ach an tì nach creid, tha e air a dhìteadh cheana," &c. (Eoin. v. 10, 11; iii. 18.) 'se sin an t-aon ni àraid mu'm bi e air a dhìteadh, eadhon nach eil e creidsinn an ainm Mhic Dhé. Air chor 's nach gabh meud a pheacaidh leisgeul duine, ma chuireas e cùl ri Criosd, 's mur gabh e r'a thairgse, o'n a nochd Dia gu ro fhollaiseach gur "fìor an radh so, agus is airidh e air gach aon chŏr gabhail ris, gu'n tàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach; d'am mise an ceud-fhear." (1 Tim. i. 15.) Tha e mar fhiachaibh air an tì sin a tha eadhon ni's ciontaiche 'na bharail féin na tha aon neach eile, an ràdh so a chreidsinn agus gabhail ris.

*Cunn.* Tha ni-eigin ro an-trom ann am pheacadh féin a bharr air na tha 's na ceart pheacannan ceudna ann an daoine eile, a tha cur mòran uamhainn orm.

*Freag.* Ciod na nithe an-trom a dh' fhaodas a bhi ann ad pheacannan féin, nach eil an co

an-trom uamharr' air an cur sìos anns na h-eiseamplairibh roi'-ainmichte ? Am beil do pheacadh an aghaidh mòr-sholuis ? 'S coltach gur h-amhail a bha mòran do na dh' ainmich sinn roimhe. An robh do pheacadh-sa an aghaidh tròcairean agus teasraiginn shònraichte ? 'S amhail a bha misg Lot agus Noa. An robh do pheacadhs' air a chur an gnìomh le mòr-mheòraich air a' chùis roi'-làimh ? 'S amhail a bha peacadh Dhaibhidh 'nuair bha e sgrìobhadh na litreach an aghaidh Uriah. An robh e 'n déigh dhut foillseachadh sònraicht' fhaotainn air Dia ? 'S amhail a bha peacadh Sholaimh. An robh e air a chur an gnìomh tre bhuaireadh faoin, suarrach ? 'S amhail a bha peacadh Ionais agus Pheadair, ma bheir sinn fainear uamharrachd an cionta. 'N do chuir thu'm peacadh an gnìomh a rithist agus a rithist ? 'S amhail a rinn Lot, 's amhail a rinn Peadar, 's amhail a rinn Iehosaphat, 'nuair a chaidh e maille ri Ahab agus ri Iehoram. (1 Rìgh. xxii. 2 Rìgh. iii.) Am beil iomadh peacadh gràineil an-trom a' co-aontachadh le chéil' annad ? 'S amhail a bha Manasses. An do sheas thu fada mach ann an ceannairc ? 'S amhail a rinn an gadaich' air a' chrois : sheas e mach gu dàna gun airm-cheannairc a leagadh gus an deò mu dheireadh. (Luc. xxiii. 42, 43.) Ma tha fhathasd cluas agad chum éisdeachd, thasa 'g iarraidh ort éisdeachd. (Mat. xiii. 9.) Ged chosg thu ré ùin' fhada

t'airgead air son an nì sin nach aran. (Isa. lv. 1, 2.) tha'n tuilleadh feum agad a nis' air cabhag a dheanamh agus teicheadh chum tèarmainn; agus ma ni thu mar sin, gabhaidh e riut gu cridheil fàilteach, 's cha tilg e air chŏr sam bith a mach thu, (Eoin vi. 37.) gu h-àraid o nach do shònraich e air àm suidhichte 'san Sgrıobtuir, ionnas nach gabh uamharrachd do pheacaidh do leisgeul mar gabh thu ri tairgse ghràsmhor an Tighearna.

*Cunn* Cha d' ainmich thu na nithe sònraichte d' a'm beil mise ciontach, anns gach eiseamplair a dh' ainmich thu: 's cha-n fhiosrach mi gu'n d' fhuair aon neach riamh tròcair an làthair Dhé, a bha ciontach do leithid nam peacannan sin a ta annamsa!

*Freag.* Tha e cruaidh amas air gach peacadh sònraicht' a dh' fhaodas trioblaid a chur air a chogais; seadh, faodaidh peacaidh a's lugha na cuid de na dh' ainmich mi, mòran mi-shuaimhneis a thoirt do dhuine, ma dh' fhadas an Tighearna Dia an teine 's ma lasas e suas coinneal 'na cogais. Ach a chum misneach a thoirt dhutsa, ainmichidh mi cuid do dhearbh-fhìrinn an Sgriobtuir, a dh' fhaodas mòr mhisneach a thoirt dhut, 's leis am faic thu gu soilleir gu'm beil mathanas a d' thairgse: chum na crìche sin thoir aire dhùrachdach do na nithibh so a leanas. Tha Dia A mathadh aingidheachd agus eusaontais, agus peacaidh, 'se sin gach seòrsa peacaidh. Ma philleas an t-aingidh o

'uile aingidheachd,—cha bhi iad air an cuimhneachadh dha, &c.—An tì a thig, cha tilg e air chor sam bith amach e: ['se sin cia antrom air bith a bha a pheacannan,] Ge b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige. ['Se sin gun fhàgail a mach air son peacadh sam bith.] Tha e mar an ceudna comasach air an dream a thig a dh' ionnsaidh Dhé trid-san a thèarnadh gu h-iomlan. Escod. xxiv. 7. Esec. xviii. 21, 22, 30. Eoin. vii. 37. iii. 16. Eabh. vii. 25.

Cha n-eil e 'n comas duine sam bith, cumhachd Dhé a làn-fhoillseachadh, "Mathear gach peacadh agus gach toibheum:" se sin nach eil seòrs' air bith nach mathar do dh' aon neach no neach eile, ach "An toibheum *an* aghaidh an Spioraid Naoimh." (Mat. xii. 31.) Tha na h-earrannan so agus an leithid eile, de'n Sgriobtur a' gabhail a stigh gach seòrsa peacaidh; air chŏr 's ciod air bith do pheacannan, gu'm faod iad a bhi air an dubhadh a mach, ionnas nach fhaod do pheacadh a bhi 'na leisgeul agad gun ghabhail gu grad ri tairgse na sìthe agus na slàinte tre Iosa Criosd an Eadar-mheadhonair, o 'n a tha làn chomas aig gach neach leis an àill, iad a thighinn 'sa ghabhail ris. Tais. xxii. 17.

Cha labhair sinn iomadaidh bhriathran: oir dh' àithn an Dia mòr, àrd-Chruithear nèimh agus na talmhuinn, gu h-àrd-uachdranach do gach neach a tha faicinn 'fheum air furtachd,

iad a dhol gu luath a dh' ionnsaidh Iosa Criosd, agus gabhail gu cridheil, tréibhdhireach, dùrachdach ri innleachd Dhé chum peacaich a shàbhaladh trid-san, a' cur gach cunnuil agus leisgeul air chùl, mar a's éigin daibh a bhi freagarrach dhàsan air an latha sin annsan toir e breth neo-chlaon air gach beò's marbh,agus anns am fuadaich e iadsan uil' ás a làthair aig am beil do dhànadas a ràdh, gu'n robh am peacannan 's an staid air dhòigh, 's nach robh chridh' aca earbs' a dheanamh á f ìreantachd iomlan Chriosd chum furtachd a thoirt daibh, ged a dh' iarr an Tighearna gu minig agus gu ro dhùrachdach orra gabhail ris agus earbs' a dheanamh ás, ged a bha 'f hìreantachd ann an seadh, air a ceangal d' an taobh.

---

## CAIB. VI.

*Mu'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh.*

*Cunn.* Tha mi fo amharus gu'm beil mi ciontach do 'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh, agus leis a sin gu'm beil e ea-comasach dhomh mathanas fhaotainn ; agus air an aobhar sin cha ruig mi leas smuainteachadh air creidsinn an Iosa Criosd chum m' anma 'shàbhaladh.

*Freag.* Ged nach còir do neach air bith am

peacadh so a chur ás an leth féin, no idir ás leth dhaoine eile, ni's lugha na tha iad làn chomasach air a' chùis a dhearbhadh gu soilleir a réir eiseamplair Chriosd, (Mat. xii. 25—32.) gidheadh chum daoine chur ás an teagamh, nochdaidh mi,—(1.) Ciod an ni nach eil 'na pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh, do bhrìgh gu'm beil cuid do pheacannan ro ghràineil an-trom ann a tha 'n sluagh gun bharantas air bith a' gabhail an riochd a' pheacaidh so anns nach faighear mathanas.—(2.) Nochdaidh mi ciod e am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh.—(3.) Co'-dhùinidh mi 'n t-iomlan le fhreagradh iomchuidh do'n chunnuil.

'S e cheud nì a chuir sinn romhainn a nochdadh, Gu'm beil iomadh peacadh ro an-trom ann, ged tha iad mar tha gach peacadh eile, an aghaidh an Spioraid Naoimh, a tha 'na Dhia co-ionann ris an Athair agus ris a' Mhac, agus air an cur an gnìomh an aghaidh cuid d'a oibreachadh 's d'a ghluasad; gidheadh cha-n iad sin "am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh," ni is e 'm peacadh anns nach faighear mathanas.

I. Cha n-e bhi labhairt toibheum an aghaidh Dhé fo dhòrainn chorporra am peacadh so; oir bha cuid do na naoimh ciontach dhe so. "A' deanamh peanais orra gu minig anns gach sionagog, cho-éignich mi iad gu toibheum a labhairt." (Gniomh. xxvi. 11.) Cha ro lugha

na sin a bhi labhairt toibheum an aghaidh Dhé ann an lasan cuthaich no air mi-chéill, oir cha n-eil duine 'na shaor-mhaighstear air féin 'san àm sin; agus an tì a chaomhnas a phobull, mar chaomhnas athair am mac a làn riaraicheas e, (Mal. iii. 17.) 's a ghabhas mòr-thruas dhiùbh-san air am bi eagal, mar ghabhas athair truas r'a chlionn, (Salm ciii. 13.) 's amhail a tha e caomhnadh 's a' gabhail truais do dhaoine anns na breislichibh sin, oir 's amhail a dheanadh ar n-aithrichean a réir na feòla n'an labhramaid toibheum 'nan aghaidh ann an lasan féirge. Cha mhò is iad toibheum uabhasach an aghaidh Dhé, a bhios a' tagradh air an anam, 's nach faigh caidreamh 'san àite sin, am peacadh so anns nach faighear mathanas; oir bha 'n leithidean sin air an tairgse do Chriosd, (Mat. iv.) agus tha iad gu minig air an tilgeil air na daoine diadhaidh.

II. Cha n-e bhi toirt fuath do'n mhath ann an càch, 'nuair nach eil mothachadh agam gu'm beil e math, ach am bharail féin 'ga mheas olc; seadh, cha n-e bhi labhairt 'na aghaidh, no 'ga gheur-leanmhainn 'sa chàs sin, am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh; oir bha gach ni dhiù sinn ann am Pòl mu'n robh e air iompachadh, agus fhuair e mathanas, a chionn gu'n d' rinn e na nithe sin gu h-aineolach.

III. Cha n-e farmad cridhe ri soirbheachadh daoine eile an obair 's an slighe Dhé, 'nuair

tha mi toirt spéis da annam féin; seadh, cha n-e farmad cridhe an aghaidh freasdail Dé, (ged tha 'na nithibh an-trom uabhasach a' treòrachadh a dh'ionnsaidh a'pheacaidh sin anns nach faighear mathanas); oir faodaidh na naoimh a bhi ciontach do na nithe sin, a' sruthadh o fhéin-spéis, nach fuilig gu 'm buadhaich neach eil orra, agus o chùisean a bhi tighinn 'nan aghaidh an rùintean ann an teas buairidh. Bha chuid bu mò dhe so ann an Ionas. Ion. iv. 6—8.

IV. Cha mhò is e duine bhi dol air ais o'n staid anns an robh e aon uair a thaobh diadhachd, agus tuiteam ann am peacaibh ro an-trom uamharra an aghaidh soluis, an déigh dha gabhail ris an fhìrinn am peacadh so anns nach faighear mathanas; oir bha Solamh, agus eaglais Chorinth, agus Ghalatia ciontach dhe sin. Cha mhò is e àicheadh, no idir mionnachadh an aghaidh dearbh-fhìrinn fo mhòr bhuaireadh, oir n'am b' e bha Peadar caillte.

V. Cha mhò is e cur an aghaidh, no càmpar a chur air Spiorad Dhé le iomadh dòigh pheacach, am peacadh sin; oir tha so air a chur as leth na muinntir sin a tha air an gairm chum aithreachas 'san 'Sgriobtur, 's cha n-eil iad air an dùnadh a mach mar gu'm biodh iad ciontach do'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh: cha mhò is e bhi cur peacaidh an gnìomh a rithist agus a rithist an

aghaidh soluis am peacadh so, ged tha e treòrachadh d'a ionnsaidh ; oir 's amhail a bha cionta Pheadair le Criosd àicheadh ; 's amhail a bha peacadh Iehosaphat 'nuair a chaidh e le Ahab agus le Iehoram.

VI. Cha mhò is e rùn agus ionnsaidhean air féin-mhort, 's air daoine diadhaidh a mhort, am peacadh so, air dhaibh a bhi ann an teas anabarrach buairidh ; no idir féin-mhort, (ged tha e gu minig a bhrìgh coltais an co-chuid-eachd a' pheacaidh so anns nach faighear mathanas, ni bu chòir a thoirt air gach neach amharc le fuath agus le sgreamh air gach ni a bhios a' brosnachadh d'a ionnsaidh) am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh. Bha e'n rùn fear-coimhid a phrìosain e-féin a mharbhadh, air son aobhar bu mhiosa na tha ioma duine bochd a' deanamh, le mothachadh a bhi ac' air fearg an Tighearna Dia, 's air a' peacadh 's air an ro thruailleachd féin ; gidh-eadh, fhuair fear-coimhid a phrìosain mathanas 'na pheacadh, (Gniomh. xvi. 27, 34.) agus bha Pòl, roimh a ghairm éifeachdaich, 'na iompaidh air mòran do na naoimh a chur gu bàs, agus bha e 'na rùn an dìoladh ceudna thoirt air tuilleadh dhiù mar tha e-féin ag aideachadh, Gniomh. xxvi. 9—12.

Ged tha iad sin 'nam peacannan an-trom uabhasach, gach aon diù a' toilltinn fearg bhithbhuan an Uile-chumhachdaich, 's mur gabhar aithreachas dùrachdadh air an son, bheir

iad dioghaltas neo-chrìochnach air an duine bhios ciontach dhiù, gu h-àraidh tha féin-mhort a' toirt air falbh gach dòchas ri fuasgladh fhaotainn, a thaobh aon ni ris an ion sùil a bhi air dòigh ghnàthaichte; gidheadh, cha-n iad a h-aon diù sin am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh anns nach faighear mathanas: ionnas gu'm beil dòchas dhàsan a tha ciontach do dh' aon air bith dhiù sin, ma tha aige cluas chum fuaim aoibhneach a chùmhnaint a chluinntinn. Faodar mathanas fhaighinn 'nan leithid sin uile do pheacannan 's do thoibheuman mar tha e soilleir 'san Sgriobtur, far am beil na nithe sin air an ainmeachadh.

'S an dara h-àite, faiceamaid ciod e am peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh. Cha n-e aon ghnìomh peacaidh e, ach nì tha air a dheanamh suas do dh' iomadh droch-bheart, a tha gu minig' a' ceangal an anma 's a chuirp ann an cionta. Tha sinn 'ga chur sìos air a mhodh so: " 'Se sin a bhi cur cùl agus a cur an aghaidh fìrinn an t-soisgeil, agus slighe na slàinte, tha air an dearbhadh gu ro shònraichte do dhuine le Spiorad Dhé, ann am fìrinn agus math na slighe sin; agus sin a dheanamh gu follaiseach, saor, toileach, togarrach, mì-runach, agus gu tarcuiseach, a tàrmachadh eagal eu-dòchasach, an-earbsach."

Tha trì earrannan de'n Sgriobtur a tha labhairt gu ro shoilleir mu'n pheacadh so; agus uatha sin dearbhaidh sinn gach earrann de'n

chùnntas so m'a thimchioll, cho fad 's a bhios e feumail do'n phuing air am beil sinn a' labhairt an dràst; leis am bi e soilleir nach ruig aon neach aig a' beil déigh air Criosd, a leas mi-mhisneach a ghabhail o na tha air a labhairt mu'n pheacadh so 'san Sgriobtur. Faic Mat. xi. 23—32; Eabh. vi. 4—6; x. 25—29.

*Anns a' cheud àite*, Tugamaid fainear an cuspair mu thimchioll am beil am peacadh so g'a chur an gnìomh, agus 'se sin fìrinn àraid an t-soisgeil, agus slighe na slàinte; a tha araon a' ciallachadh an aon ni. 'S e sin an dòigh a dhealbh Dia chum peacaich a shàbhaladh tre Iosa Criosd am Messias agus an Slànaighear a bha air a ghealltainn, leis am beil daoine ri bhi air an shàbhaladh trìd a bhàis agus 'fhìreantachd-san, mar a nochd e anns na h-ordughaibh, a' daingneachadh an ni sin féin le iomadh oibribh cumhachdach, a tha air an cur sìos 'san Sgriobtur. 'S e slighe so na slàint' an cuspair. Chuir na Pharaisich an aghaidh so, gu'm b'e Criosd am Mesias,—Agus thubhairt am pobull uile, An e so Mac Dhaibhidh? Ach an uair a chuala na Pharaisich *so*, thubhairt iad, Cha n-eil *am fear* so a' tilgeadh a mach dheamhan, ach troimh Bheelsebub prionnsa nan deamhan. Bha'n dochair so air a dheanamh an aghaidh Mhic Dhé, Is eu-comasach an dream sin a thuit air falbh, athnuadhachadh chum aithreachais: do bhrìgh gu'm beil iad a' ceusadh Mhic Dhé a rithist dhaibh

féin, agus 'ga chur gu nàire fhollaisich. 's an aghaidh fuil a chùmhnaint, agus an aghaidh an Spioraid a tha air mhodh gràsmhor a' tairgse na nithe sin a cho'-chur ri daoine, Cia mòr is mò na sin am peanas a shaoileas sibh air am measar esan toillteannach, a shaltair fo 'chasaibh Mac Dhé, agus a mheas mar ni mi-naomha fuil a' chomh-cheangail, leis an do naomhaicheadh e, agus a rinn tarcuis air Spiorad nan gràs ? Mat. xii. 23, 24. Eabh. vi. 4—6 ; x. 29.

*Anns an dara h-àite.* Anns a' chunntas so, thugaibh fainear buaidh a chuspair so. Tha e gu soilleir air a dhearbhadh dhaibh le Spiorad Dhé, araon a thaobh fìrinn agus math na slighe sin. Tha so a' ciallachadh,—(1.) Gur h-éigin bhi eòlach mu'n fhìrinn agus mu shlighe na slàinte. Bha dearbh-fhios aig na Pharaisich gu'm b'e Criosd an t-oighre. " Ach an uair a chunnaic an tuath am mac, thubhairt iad eatorra féin, 'Se so an t-Oighre, thigibh, marbhamaid e." Tha làn eòlas aca, " Oir ma pheacaicheas sinn do ar toil féin an déigh dhuinn eòlas na fìrinn fhaotainn, cha-n fhàgar tuilleadh dhuinn ìobairt air son peacaidh." (Mat. xxi. 38. Eabh. x. 26.)—(2.) Cha-n fhoghainn an t-eòlas sin air a' chùis a bhi sa' cheann a mhàin, ach 's éigin rud-eigin do chinnt uime bhi anns a' chridhe. B' aithne do Chriosd smuaintean nam Pharaiseach, (Mat. xii. 24.) 's mar sin thug e breth orra, 's bha ceart atharrachadh an

ni bha iad a' labhairt air a dhearbhadh, gu'n robh iad 'ga smuainteachadh 'nan cridhe. Tha blasad ann a tha os-ceann foillseachadh gnàthaichte, (Eabh. vi. 4, 5.) Seadh, 's tric leis uiread dhearbhaidh bhi air a' chùis 's a threòraicheas gu mòran naomhachaidh o'n leth a muigh, " A mheas mar ni mi-naomha fuil a choimhcheangail, leis an do naomhaicheadh e." (Eabh x. 29.)—(3.) 'S éigin do'n làn-dearbhadh so a bhi, cha n-e mhàin air fìrinn na cùise, ach mar an ceudna air a mhathas. Tha mhuinntir a' blasad deagh fhacail Dé, agus cumhachdan an t-saoghail tha chum teachd, (Eabh. vi. 4,) agus tha iad a' meas gur airidh e bhi air a thaghadh 's air a roghnachadh.—(4.) Cha-n ann a mhàin le neart connspaid a tha 'n làn-chinnte so air a dhearbhadh, ach mar an ceudna le obair soillseachaidh Spioraid Dhé a' deàlradh air an fhìrinn 's 'ga deanamh soilleir; 's ann air son sin a theirear peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh ris a' pheacadh so, (Mat. xii. 31 ; Marc. iii. 29.) Tha e air a ràdh gu'n d' rinneadh an aiteam sin 'n an luchd-co'-pairt do'n Spiorad Naomh, 's gu'n d' rinn iad tailceis air Spiorad nan gràs, a bha ro dhlù do dh' obair ghràsmhor oibreachadh annta. Eabh vi. 4 ; x. 29.

*Anns an treas àite.* Anns a' chunntas so, thugaibh fainear oibreachadh dà phàirtidh an aghaidh a' chuspair a tha mar sin air ullachadh. 'S e sin cùl a chur ris agus cur 'na aghaidh, ni

tha ciallachadh.—(1.) Gu'n robh e aon uair air dhòigh-eigin aca, no air a' chuid a's lugha, gu'n robh e 'nan tairgse, mar tha e fìor mu na Pharaisich.—(2.) Gu'm beil iad a' cur cùl, eadhon le tàir, ris na bha aca dheth, no ris na bha 'nan tairgse. Tha na Pharaisich 'ga àicheadh, 's a' labhairt gu tàireil mu Chriosd. (Mat. xii. 24,) "Cha n-eil *am fear* so a' tilgeadh a mach dheamhan ach troimh Bheel-sebub prionnsa nan deamhan." Tha iad a' tuiteam air falbh chum Criosd a chur gu nàire fhollaisich. Tha na daoine 'g an cur féin 'na aghaidh le spiorad na geur-leanmhainn, mar rinn na Pharaisich a ghnàth. Tha iad a' labhairt cainnt thàrail 'na aghaidh; uime sin theirear taibheum an aghaidh an Spioraid Naoimh ris. Cheusadh iad Iosa Criosd a rithist nam biodh e 'nan comas. 'S eas-cairdean iad. Eabh. vi. 6. 3. Mat. xii. 24, 31. Eabh. vi. 6; x. 27.

*Anns a' cheathramh àite.* Thugaibh fainear buaidhean an oibreachaidh so.—(1.) Tha e follaiseach, 'se sin, gun a bhi 'g iarraidh a chleth. Tha na Pharaisich a' labhairt gu follaiseach an aghaidh Chriosd. (Mat. xii. 24.) Bu mhiann leo Criosd a chur gu nàire fhollaiseach. (Eabh. vi. 6.) Tha iad a' tréigsin nan òrduighean a tha air a thaobh, (Eabh. x. 25.) 's a' cur a chunnairt an neo-shuim; oir, an dùil ri féirg an Uile-chumhachdaich, tha iad a ghnà a' deanamh dìmeas air an fhuil sin, (Eabh. x. 27,

29.)—(2.) Tha 'n aiteam ag oibreachadh le'n *saor thoil féin.* Cha-n ann o chion toirt fainear a tha iad ris, no idir gu'm beil iad air an co-éigneachadh d' a ionnsaidh, ach 's ann a tha iad 'ga chur an gniomh le 'n saor thoil féin ; cha do bhrosnaich ni air bith na Pharaisich gu labhairt an aghaidh Chriosd agus gu geur-leanmhainn a dheanamh air. Tha iad "'ga cheusadh dhaibh féin," tha iad ag ath-chur an gniomh am mòr féin-thoil, gun neach air bith 'g an co'-éigneachadh g' a ionnsaidh. Tha iad a' peacachadh le 'n saor thoil, (Eabh. vi. 6 ; x.26.) —(3.) Tha e air a chur an gniomh le 'n làn-toil. Tha iad cho suidhicht' air a dheanamh, 's nach tabhair tairgse sam bith orra gun a chur an gniomh, mar tha e soilleir o na h-earrannan roi'-ainmichte do'n Sgriobtur.—(4.) Tha e air a chur an gniomh gu *gamhlasach mì-runach,* air chor 's nach eil ach a' chuid a's lugha dhe a' sruthadh o bhuaireadh chum toil-inntinn, buannachd no onair. Cha mhò a's ann o eagal, o neart, no idir o chrìch mhaith sam bith a tha e sruthadh ; ach o ghamhlas-cridhe an aghaidh Dhé 's a Mhac gràdhach Iosa Criosd, agus an aghaidh ardachadh a ghlòire agus a rìoghachd: air chor 's gur h-ann do cheart ghnè peacaidh Shàtain a tha e, aig am beil fuath mì-runach neo-chrìochnach do Dhia, agus do dh' ìocshlaint a' pheacaidh, do bhrìgh gu'm beil glòir Dhé air a h-ardachadh d'a thaobh. Tha so 'na nì ro àraid anns a' pheacadh-sa. Tha na Pharaisich

ciontach do mhiosgainn-cridhe an aghaidh Chriosd, a chionn gu 'n do labhair iad air an dòigh sin 'na aghaidh, 's cha n-ann an aghaidh an cloinne féin a bha tilgeadh a mach dheamhan; agus so mar labhar Chriosd; "Ma tha mise troimh Bheelsebub a' tilgeadh a mach dheamhan, troimh cò am beil bhur clann-sa 'g an tilgeadh a mach?" (Mat. xii. 27.) Tha iad a' dol g'an dùlan chum Criosd a cheusadh ás ùr, 's g'a thoirt chum nàire fhollaiseach, Tha iad 'nan eas-cairdibh coltach ris an diabhol. (Eabh. vi. 6; x. 27.)—(5.) Tha e air a chur an gniomh gu *tarcuiseach*. 'S éigin do 'n ghamhlas e féin a nochdadh. B' éigin do na Pharaisich fhoillseachadh gu 'n robh comunn aig Criosd ri deamhain, (Mat. xii. 24.) B' éigin a chur gu nàire fhollaiseach, 's a cheusadh a rithist, B' éigin daibh an fhuil sin a shaltairt fo 'n casaibh, agus tailceis a dheanamh air an Spiorad, (Eabh. x. 29.) Air chŏr s gu'm b' fhearr leis a' mhuinntir sin dol am mugha mìle uair, na dol an eiseamail Chriosd air son slàinte.

'S e 'n ni mu dheireadh anns a' chunntas mu thimchioll a' pheacaidh so, an ni a's tric bhios 'na cho-chuideachd; tha e tàrmachadh eagal an-earbsach eu-dòchasach. Tha eagal aca roimhe-san a's fuathach leò, le eagal tràilleil eu-dòchasach, mar tha aig na deamhnaibh; "dùil eagalach ri breitheanas, agus fearg theinnteach, a sgriosas na h-eascairdean." (Eabh. x. 27.) Tha dearbh-fhios aca gu'n cuir Dia a chumh-

achd an gniomh 'nan aghaidh: 's tha iad air bhall-chrith an àm cuimhneachadh air, 's nam bu chomas daibh làmh-an-uachdar fhaotainn air, agus a sgrios gu tŭr, 's e tha iad a' miannachadh; 's o nach urrainn iad ruigheachd air sin a dheanamh, tha iad a' toirt fuath dha le mòr-mhiosgainn cridhe, 's a' deanamh geurleanmhainn le tailceis air Triath nam feart 's air gach ni bhuineas da.

'S e 'n *treas* ni a chuir sinn romhainn, an codhùnadh a b' iomchuidh a tharruinn o na chaidh labhairt, leis an labhair sinn air ball ris a' chunnuil.—(1.) Mar a nochd mi roimhe, o'n a tha 'm peacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh cho suaicheanta 's gu'm faodar aithneachadh gu soilleir far am beil e, cha chòir do neach sam bith a chur ás an leth féin, mur eil e làn-comasach air a' chùis a dhearbhadh gu soilleir; oir 's dochair mhòr do Dhia, thu bhi cur mar fhiachaibh air t'anam nach toir esan am feasd mathanas dut; 's e sin an aon dòigh gu thoirt ort tuiteam an eu-dòchas, agus do threòrachadh a dh' ionnsaidh a' pheacaidh anns nach faighear mathanas; uime sin mur eil thu làn-chomasach air a ràdh gur fuathach leat an dòigh a dhealbh Dia chum peacaich a shàbhaladh, 's gu'm beil thu rùnachadh cur an aghaidh soirbheachadh a rìoghachd, araon annad féin agus ann an daoine eile, o mhì-run agus tailceis an aghaidh Dhé, cha chòir dhut a chur an teagamh gu'm beil thu ciontach do'n pheacadh

so.—(2.) Ciod air bith peacadh d' an robh thu ciontach 'san am a chaidh seachad, ma tha thu gabhail aithreachais, agus nam b' fhearr leat gu'm biodh e gun deanamh fhathasd, 's eu-comasach dhut a bhi ciontach do'n pheacadh so; oir anns a' pheacadh so tha mì-rùn cridhe agus gamhlas do Dhia a' sìor-bhuadhachadh.—(3.) Ma tha thu toileach a bhi 'na eiseamal air son mathanais, agus gu'm biodh tu gu ro mhòr 'na chomain air a shon, an sin cha n-eil e comasach dhut a bhi ciontach do'n pheacadh an aghaidh an Spioraid Naoimh: oir, mar a nochd sinn roimhe, tha mhuinntir sin a tha ciontach dhe air cruadhachadh an aghaidh Dhé cho mòr le fuath mì-runach dha, 's nach biodh iad fo fhiachaibh sam bith dha air son an slànachadh agus an saoradh o thruaighe shìorruidh.—(4.) Ge b'e ni a rinn thu, ma tha togradh agad an déigh Chriosd, ag amharc 'na dhéigh le cridhe goirt, 's nach dùirig thu dealachadh r'a chuideachd bheannaicht' a chaoidh, no ma 's éigin dut a bhi air do sgaradh uaithe, ma 's miann leat gu math e, 's ma tha thu 'n rùn math dha féin, 's do gach nì a bhuineas da, cha n-ion dut a bhi fo amharus gu'm beil thu ciontach do'n pheacadh sin anns nach faighear mathanas; oir, cha n-urrainn dut na h-uiread fhuath a thoirt da 's a tha air iarraidh chum am peacadh sin a dheanamh suas.—(5.) Ma's miann leat a bhi os-ceann cumhachd a' pheacaidh sin, 's a bhi tèaraint'

uaithe gu bràth, imich mata agus cuir do chridhe ann an suidheachadh iomchuidh chum a bhi toilichte le slàinte tre Iosa Criosd, 's a chum gabhail ri Dia ann-san, 's a bhi làn-toilichte leis mar an éirig agus an suaimhneas uile-dhiongmhalta, mar bha sinn ag iarraidh roimhe, agus strìochdadh dhàsan chum a bhi air do shàbhaladh trid-san. Dean so da-rìreadh le t' uile dhìchioll, agus bidh tu gu sìorruidh air do chur os-ceann cumhachd a' pheacaidh sin a tha ro ghràineil dhuaichnidh leis am beil an droch-spiorad a' cur geilt-chrith agus oillt air iomadh neach a tha gu dìchiollach ag iarraidh Dhé.

---

## CAIB. VII.

*Cunnuilean air an tarruinn o chion cumhachd gu creidsinn, agus neo thairbhe, air am freagradh.*

*Cunn.* Ged nach eil mi air mo dhùnadh a mach o shochair an nuadh cho-cheangail, gidheadh cha n-eil e'n comas domh creidsinn an Criosd ; oir 's e creideamh tìodhlacadh Dhé, agus tha e os-ceann cumhachd fal' agus feòla.

*Freag.* Tha e fìor gun amharas gu'm beil creideamh slàinteil, leis am beil duine mhàin comasach air gabhail gu tréibhdhireach dùr-achdach ri Dia ann an Criosd, os-ceann ar

cumhachd-ne, agus gur tiodhlac o Dhia e, mar a thuirt sinn roimhe : gidheadh thoir fainear.—(1.) Gu 'n d' fhàg an Tighearna Dia e 'na dhleasanas fiachaicht' air gach neach a chluinneas an soisgeul so, iad a ghabhail gu dùrachdach tre chreidimh ri tairgse na slàinte tre Chriosd, mar tha e soilleir 'san Sgriobtur. Agus 's éigin dut fios a bhi agad, ged nach eil e 'n ar cumhachd-ne an dleasanas sin a choimhlionadh dhinn féin ; gidheadh faodaidh Dia gu ceart-bhreitheach ar dìteadh do bhrìgh nach eil sinn 'ga cho-lionadh, agus tha sinn gun leisgeul againn, do bhrìgh gu'n d' rinn e air tùs an duine làn-chomasach air gach ni a dh' àithneadh e dha a cho-lionadh.—(2.) Leis mar dh' àithn an Tighearn an ni so, a tha os-ceann ar cumhachd-ne, tha e 'gar deanamh mothachail air cho neo-chomasach 's a tha sinn air a dheanamh, agus bu ghean-math leis gu'n earbamaid ris féin a' chùis oibreachadh annainn. Gheall e gu'n tugadh e 'n cridhe nuadh seachad, 's cha do dhùin e neach air bith a mach o shochair a' gheallaidh sin.—(3.) 'S gnà le Dia trìd nan iarrtas agus nan cuiridhean sin, agus tre bhreithneachadh agus achanaich dhaoine mu thimchioll na cùise, cumhachd agus neart a chum an dleasanas a cho-lionadh, iomchar a stigh do 'n anam. Air an aobhar sin mar fhreagradh do'n chunnuil, tha mi 'g aslachadh ort an ainm an Tighearna Dia, gu'n gabh thu mòr shuim agus cùram d'a àintibh

agus d'a ghealladhean, 's gu'm beachd-smuaintich thu air na nithibh sin, 's air gnothach beannaicht' an nuadhcho-cheangail, s gu'n deanadh tu ùrnaigh dhùrachdach ri Dia air an son mar is aithne dhut; oir ni esan na nithe sin ma dh' iarrar air e; (Esec. xxxvi. 37.) agus do chridhe fuar reòta chur ri innleachd Dhé tha air ainmeachadh ann an Sgriobtur, agus ri Iosa Criosd a tha air a thoirt mar chùmhnant do'n phobull, agus geur-bheachdaich air an t-Slànaighear bheannaichte chum beatha fhaotainn, agus t-ath-bheothachadh. Imich romhad ma ta, agus oidheirpich a bhi làn-thoilichte le slighe na slàinte, air a mhodh air am beil Dia 'ga tairgse, agus gabh ri Criosd, agus socraich thu féin air Ceannard do shlàinte chum sin a dheanamh, mar gu'm biodh an t-iomlan a d' chomas féin; gidheadh a' dearcadh air Criosd air son an iomlain, air dhut làn fhios a bhi agad gur ann uaithe-san a's éigin da teachd: agus ma ni thu mar so, cha bhi an tì sin a tha "teachd an còmhdhail an Tì a ta gabhail tlachd ann an ceartas," (Isa. lxiv. 5.) fàillneach air a thaobh féin; 's cha bhi aobhar agad a ràdh, gu'n deach thu air t'aghaidh sa' chùis cho fada 's a bh' ann a d' chomas gus nach robh tuilleadh neart agad, 's gu'n d' fhàg thu a' chùis an lùib Dhé. Cha n-ann idir air a thaobhsan a bhios an fhàillinn, ma tha toil agadsa do'n chùis. Seadh fòs, ma tha do chridhe toirt mòr spéis do gach ni air an cual'

thu riamh iomradh mu 'n chùis, agus ma tha thu a' miannachadh còir a bhi agad air, faodaidh mi a ràdh gu'm beil e agad cheana air a cho-lionadh annad; air chŏr 's gu'm beil an cruaidh-chas sin thairis gun fhios dut.

*Cunn.* Tha iomadh neach a ghabh ri Criosd, mar tha e air a ràdh, a tha deanamh gnà-ghearan nach eil toradh iomchuidh aca, ni a's coireach ri m' chridhe gun tuilleadh earbsa dheanamh á dleasanas a' chreidimh.

*Freag.* Ma tha mothachadh agad gur dleasanas creidsinn ann an Criosd, cha-n fhaod thu sheachnadh no dhearmad air son leisgeul sam bith. Air son gearan cuid do 'n mhuinntir a dhlùthaich ris, (gun a shaoilsinn gu'm beil gach aon neach comasach air breth neo-chlaon a thoirt mu'n toradh agus mu'n staid)—tha mi 'g ràdh.

I. Gu'm beil iomadh neach le'n eud mu ghràdh Dhé, agus trìd am mi-chreidimh, an deigh daibh gabhail ri Dia, a tha cur bacadh air iomadh co-pàirteachadh ro phrìseil, a gheibheadh iad mur be na nithe sin, "Agus cha d' rinn e mòran do dh'oibribh cumhachdach an sin, air son am mi-chreidimh." Mat. xiii. 58.

II. Cha-n fhaod e bhith, gu'n d'fhuair aon neach aig an robh cridhe an dhéidh air Criosd, 'na fhàsach e. (Ier. ii. 31.) Gu cinnteach tha iad a' faireachdainn nì-eigin 'nan cridhe a tha 'g an aomadh a dh' 'ionnsaidh Dhé anns an dà

ni mhòr so, 'se sin, Cionnas a gheibhear annsan iad air chionn an latha sin. "Seadh gun amharas, agus tha mi a' meas nan uile nithe 'nan call, air son ro-òirdheirceis eòlais Iosa Criosd mo Thighearna: air son an d' fhuiling mi call nan uile nithe, agus tha mi a' meas gur aolach iad chum gu'n cosnainn Criosd, agus gu'm faighear ann-san mi, gun m' fhìreantachd féin agam, a ta o 'n lagh, ach *an fhìreantachd* sin a ta tre chreidimh Chriosd, an fhìreantachd a ta o Dhia tre chreidimh:" (Phil. iii. 8, 9.) agus fòs cionnas a bhios iad freagarrach d'a chliù ann an tìr nam beò, "Buin gu fial ri t' òglach, *chum gu'm* bi mi beò, agus *gu'n* coimhid mi do bhriathran. Oir shaor thu mo chasan o thuisleadh, chum gu gluaisinn ann at' fhianais, a Dhé ann an solus nam beò." (Salm. cx ix.17 ; lvi. 13.) Tha iad a' mothachadh an dà ni sin gu h-ard anns an anam, agus is mòr sin. Osbarr, an déigh dhaibh a' chùis a rannsachadh, ma bheir iad breth neo-chlaon, tha iad a mothachadh àite falamh annta féin, nach eil nithe saoghalta comasach air a lìonadh suas: Is diomhanas leò gach ni, 's e Dia a mhàin a tha comasach air an ionad fhalamh sin a ta 'nan cridhe a lìonadh ; 's 'nuair a ni e-féin rud-eigin do dhrùghadh air, cha bhi feum tuilleadh ac' air co-fhurtachd fhaighinn o nithibh saoghalta. Tha so ag ràdh gu'n do thog Dia uile smuaintean an duine, 's gu'n do shuidhich e'n rùn slàinteil sin anns a' chridhe agus anns an tuigse. Cò

is Dia ann ach an Tighearna? "Sleuchdaibh dha a dhée uile." (Salm xcvii. 7.) Seadh, osbarr, cha n-àicheadh a' mhuinntir a ghabh le 'n uile chridhe ri Dia ann an Criosd, nach robh bacadh agus beothachadh tìmeil tràthail an dràst agus a rithist ann, 'nuair bha'n anam ann an cunnart fàilneachadh, "Oir ghabh thu roimhe le beannachadh do mhathais.—'Nuair a thubhairt mi, Tha mo chas air sleamhnachadh uam, chum do thròcair, a Thigearna, suas mi. Ann an lìonmhorachd mo smuaintean thug do chomhfhurtachd-sa sòlas do m' anam.' (Salm. xxi. 3; xciv. 18. 16.) Uime sin na h-abradh aon neach, nach eil toradh sam bith ann an co-chuideachd nan nithe sin; 's na cuireadh neach air bith dàil 'nan dleasanas air son claon-ghearan neo-stéidheil dhaoine eile.

## CAIB. VIII.

*Mu thimchioll cùmhnant a dheanumh ri Dia.*

*Cunn.* Ged tha mi meas gur e mo dhleasanas gabhail ri innleachd Dhé anns a' cho-cheangal, tha mi aineolach cionnas a's còir dhomh an dleasanas sin a chur an gniomh: oir tha Dia air uairibh a' tairgse bhi 'na Dia dhuinn gun luaidh air Criosd, 's air uairibh eile tha e 'g ràdh, gu'n ceangail e ris féin sinn agus tha sinn ann an àitibh do'n Sgriobtur air ar gairm a chum teachd a dh' ionnsaidh Chriosd, 's

gur esan am Fear-nuadh pòsta. A rithist, tha Dia air uairibh a' labhairt uime féin mar Athair do dhaoine, 's air uairibh mar Fhear-pòsta; air uairibh theirear am Fear-pòsta ri Criosd, 's air uairibh eile Bràthair; 's air leam nach eil gach dàimh dhiù sin ro-fhreagarrach d' a chéile, agus tha na nithe sin 'gam chumail an dorchadas cionnas a ni mi gréim air Dia, 'nuair bu mhiann le m' chridhe gabhail ris.

*Freag.* Faodar a ràdh le barantas, gu'm beil daoine teachd a dh' ionnsaidh Dhé, 's a' gabhail ris, agus tha iad cuideachd a' tighinn a dh' ionnsaidh Chriosd 's a' gabhail ris. Faodar a ràdh gu'n tig iad fo dhàimh-pòsaidh ri Dia, agus ri Criosd mar an ceudna, neach a tha 'na Fhear-pòsta, 'na Athair, 'na Bràthair &c. dhaibh ; 's cha n-eil na h-uiread dhìomhaireachd an so 's a tha mòran dhaoin' a' breithneachadh. Chum 's gur feairrd a thuigear a' chùis, thoir fainear na nithe so a leanas.

I. Gu 'n d' rinn Dia an duine foirfidh an toiseach, 's ged thug e dha rud-eigin do chomas air cùmhnant a dheanamh ris air ball, (Ecles. vii. 29 ; Gen. ii. 16, 17.) gidheadh chuir an duine trìd an leagaidh, e-féin fada bho Dhia, agus eu-comasach air cùmhnanta tuilleadh a dheanamh ris gu grad.

II. Dh' fhoillsich Dia an déigh tuiteam Adhamh, an nuadh cho-cheangal, leis an do nochd e gu'n robh e toileach cùmhnant a

dheanamh ris an duine a rithist trid 'Eadar-mheadhonair, 's mar sin dh' òrduich e do dhaoine teaced d'a ionnsaidh tre Iosa Criosd an t-Eadar-mheadhonair, (Eabh. vii. 25.) Tha e uile chomasach air an dream sin a thig a dh' ionsaidh Dhé trid-san, a shàbhaladh gu h-iomlan, agus dùil a bhi aca ri taitneachd a mhàin ann-san, " Chum cliù glòire a ghràis, tre an d' rinn e sinne taitneach ann a *Mhac* gràdhach." (Ephes. i. 6.) ag òrduchadh do dhaoine éisdeachd ri Criosd, do bhrìgh gu'm b' esan a mhàin an t-aon neach anns an robh làn toil Dhé. " Is e so mo Mhac gràdhach-sa, &c. (Mat. xvii. 5.)

III. Tha chùis so cho soilleir aithnichte 'san Sgriobtur, agus tha e air a chiallachadh gu'm beil e mar sin do gach neach a tha fo òrduighean an t-Soisgeil, air chŏr 's gu'm beil Dia gu minig a' labhairt mu chùmhnant a dheanamh ris féin, gun luaidh air an Eadar-mheadhonair, do bhrìgh gu'm beil e air a bharalachadh, gu'm beil dearbh-fhios aig gach neach a th' anns an eaglais nach eil dòigh sam bith air teachd a dh' ionnsaidh Dhé, ach tre Iosa Criosd an t-Eadar-mheadhonair.

IV. Thoir fainear nach e mhàin gu'm beil Iosa Criosd, neach a tha 'na Dhia agus 'na dhuine, 'na ionad còmhalach iomchuidh eadar Dia agus daoine, chum a chéile a chionneachadh, 's 'na fhear-labhairt freagarrach chum sìth a dheanamh eadar an dà phàirtidh nach eil 'san

àm so aon-sgeulach, bha "Dia ann an Criosd, a' deanamh an t-saoghail réidh ris féin." (2 Cor. v. 19.) ach faodaidh sinn a ràdh mar an ceudna, gur esan am Fear-nuadh pòsta neo-choithcheann: air chŏr 's gu'm faodar "Banais Mhic an Rìgh" a ràdh r' ar gabhail-ne ri Dia, agus faodar "Bean phòst' an Uain" a ràdh ris na daoine taghta; 's e Iosa Criosd mar gu 'm b' ann, an làmh a tha Dia a' sìneadh a mach do dhaoine, 's air am beil iadsan a' deanamh gréim 'nuair tha iad a' gabhail ri Dia tre Criosd, mar an Dia féin, air am beil an anam a' stad 's a' socrachadh air a cheann m'a dheireadh tre Iosa Criosd, "Muinntir trìd-san a ta creidsinn ann an Dia a thog esan o na mairbh, agus a thug glòir dha, chum gu'm biodh bhur creidimh agus bhur muinghin ann an Dia." 2 Pead. i. 21.

V. Thoir fainear gu'm beil na dàimhean eugsamhail sin a tha air an ainmeachadh 'san Sgriobtur, air an cur sìos chum a chiallachadh an aonachd 's an co-chomunn seasmhach daingean nach faodar a chur fa-sgaoil a tha eadar Dia agus a phobull; ge b'e dlù-dhàimh agus co-chaidhreamh a tha eadar ceann agus buill, freumh agus geugan, rìgh agus ìochdarain, buachaill' agus treud, athair agus clann, bràthair agus bràthair, fear-pòst' agus a bhean, &c. tha gach ni dhiù sinn ann an so; "Chum gu'm bi iad uile 'nan aon; chum mar a ta thusa, Athair, annamsa, agus mise

annad-sa, gu'm bi iadsan mar an ceudna nan aon annainne; chum gu'n creid an saoghal gu'n do chuir thusa uat mi. Agus thug mise dhaibh-san a' ghlòir a thug thusa dhomsa, chum gu'm bi iad 'nan aon, mar a ta sinne 'n ar n-aon; mise anntasan, agus thusa annam-sa, chum gu'n deanar coimhlionta iad ann an aon; agus a chum gu'm bi fios aig an t-saoghal gu'n do chuir thusa uat mi, agus gu'n do ghràdhaich thu iadsan, mar a ghràdhaich thu mise. Agus dh' fhoillsich mise t' ainm dhaibh, agus foillsichidh mi *e*, chum gu'm bi an gràdh leis an do ghràdhaich thu mise, annta-san, agus mise annta." (Eoin. xvii. 1—26.) Air chŏr 's ge b'e ni tha air a labhairt 'san Sgriobtur, faodaidh daoine thuigsinn, gu'm beil Dia 'g an gairm chum a bhi réidh ris féin tre Chriosd, agus tha e 'ga thairgse féin a chum a bhi' na Dhia 's 'na Fhear-pòsta dhaibh a mhàin ann-san: agus tha daoine gu gabhail ri Dia gu bhi 'na Dhia ac' ann an Criosd, 's a bhi làn-toilichte leis an fhuasgladh a th' air a sholar trid-san do pheacaich bhochda chaillte, chum an teasraiginn o thruaighe shìorruidh: 's iad féin a thoirt suas do Dhia ann an Criosd, anns an gabhar a mhàin gu taitneach riù. Agus a' mhuinntir sin a tha gabhail ri Criosd, tha iad a' gabhail ri Dia ann-san, a tha ann an Criosd, "a' réiteachadh an t-saoghail ris féin," (2 Cor. v. 19; Eoin xiv. 8—11.) 'S cha n-eil sinn ri tuilleadh rannsachaidh a dheanamh mu thim-

chioll nan dàimhean eug-samhail a th' air an ainmeachadh 'san Sgriobtur, eadar Dia, no Criosd, agus daoine, ni's faide na nochdas iad aonachd agus co-chomunn, no dlù-dhaimh ri Dia tre Iosa Criosd, agus ar buannachd d' an taobh.

Air do na nithe sin a bhi làn-shoilleir, cha labhair sinn ach beag mu 'n timchioll; ach do bhrìgh gur e creidsinn ann an Criosd an dleasanas àraid a tha air iarraidh air gach neach a chluinneas an soisgeul so, gu 'n smuaintich iad gun dàil air an staid chaillte annta féin, 's air an fhuasgladh a fhuair Dia tre Iosa Criosd, d'an tug e tairgse shaor do gach uile neach a bhios làn-toilichte leis, 's a bhios toileach a bhi air an sàbhaladh air an dòigh sin ; 's gu 'n tugadh iad fainear nach eil slighe sam bith eil' ann chum dol ás o'n fhéirg a tha ri teachd, air son am biodh daoine toileach ruith a stigh am buillsgean loch do luaidh leaghte, air latha mòr a' bhreitheanais, chum bhi air am falach o ghnùis an Uain, air am beil iad san àm so a' deanamh tàir : tha sinn ag ràdh gu'm beil sinn a' guidhe air gach neach iad a smuainteachadh le mòr-dhùrachd air a' chunnart anns am beil iad, 's an cridhe oibreachadh suas chum na cùise so, 's iad féin earbsa ri Dia, agus gabhail ris tre Iosa Criosd, ann an tairgse an t-soisgeil, 's a bhi làn-toilichte leis, mar an t-aon ni math a tha mhàin ion-mhiannaicht' agus a shàsaicheas gach neach aig am bi e, chum 's gu 'n dean iad an staid

féin tèarainte. Imichibh gu luath agus deanaibh geur-rannsachadh dùrachdach air son tairgse, sìth, agus slàinte tre Chriosd a ta air a chur sìos 'san Sgriobtur, agus cuiribh 'ur cridhe agus ur n-anam ann am fonn agus ann an suidheachadh iomchuidh chum gabhail ri Criosd mar tha e air a thairgse 'san t-soisgeul, agus ri Dia ann an Criosd; agus deanaibh e air chŏr 's gu 'm faod sibh a ràdh, gu 'n robh sibh cho dùrachdach treibhdhireach anns a' chùis so 's a bha sibh riamh ann an gnothach 'sam bith eile, 's a réir aon ni a's fiosrach sibh, gur e Criosd an Slànaighear bhur roghainn thar gach ni agus neach eile, r'a bheag sam bith, nach aithne dhuibh 's nach toir sibh caidreamh do dh' aon ni bhios an aghaidh sin; 's gu'n do leig 'ur cridhe a' chùis gu breth Dhé chum a rannsachadh agus fheuchainn am beil a bheag sam bith ann nach eil a réir a thoile 's ma tha, gu'n leasaicheadh esan am mearachd, 's gu'n treòraicheadh e sibh air an t-slighe cheart.

A nise, 'se dlù-leantainn a' chridhe ri Criosd, e-féin a thilgeadh air a chùram, a chum a bhi air a shàbhaladh leis, creidsinn, no creideamh, a tha gun amharas a' tèarnadh duine o 'n fhéirg a tha ri teachd, a chionn gu 'n do ghabh e 'nis air mhodh slàinteil ri Iosa Criosd, 's gu'm beil e creidsinn 'na ainm, 's air an aobhar sin cha bhi e air a dhìteadh, mar tha 'n Sgriobtur ag ràdh.

*Cunn.* 'Nuair tha mi cluinntinn ciod e bhi

creidsinn ann an Iosa Criosd, saoilidh mi air uairibh gu'm beil creideamh agam ; oir faodaidh mi a ràdh, a réir aon ni air am fiosrach mi, gu'm beil mi làn-thoilichte leis an innleachd sin a shàbhaladh pheacach tre Iosa Criosd an Slànaighear ; gu'm beil mo chridhe an tòir air, 's 'ga shocrachadh féin air mar ionmhas ionmhiannaicht' a làn-shàsaicheas ; agus tha mi làn-toileach gabhail ri Dia mar mo Dhia annsan. Ach 's minig a tha mi cur an teagamh, an do ghabh mi riamh ris air a mhodh so ; ionnas gu'm beil mi air mo chumail ann an iom-chomhairle agus fo amharas am beil mi a' creidsinn, no idir am beil mi air mhodh slàinteil ann an cùmhnanta ri Dia.

*Freag.* 'S tric le iomadh neach a ghabh air mhodh slàinteil ri Iosa Criosd, a' cheart nì sin féin a chur an teagamh a rithist : air an aobhar sin nochdaidh mi aon ni àraidh a dh' fhaodas a bhi 'na chuideachadh ro fheumail chum an t-anam a dheanamh làn-chinnteach araon a thaobh a' chreidimh agus a chòir air Dia ; agus 'se sin, daoine ghabhail, cha n-e mhàin gu dùrachdach ri Dia ann an Criosd, ach mar an ceudna "gu'n gabh iad ri Iosa Criosd gu soilleir, follaiseach, riaghailteach, le cainnt beòil, 's gu'n gabh iad ri tairgse Dhé trìd-san, 's mar sin gu'n dean iad co-cheangal ri Dia." Agus faodaidh so, tre beannachadh Dhé, bhi ro fheumail dhaibh chum an daingneachadh 's an cur ás an teagamh mu thimchioll an còir

shlàinteil air Criosd. Mu'n labhair mi mu thimchioll a chùmhnanta shoilleir so a dheanamh ri Dia, cuiridh mi sìos roi'-làimh, na nithe so a leanas.

I. Cha n-eil a mhiann orm 'san àite so gu'm bi eadar-dhealachadh mòr eadar an cùmhnanta so agus an cùmhnanta tha eadar Dia agus an eaglais fhaicsinneach, mar tha e 'ga nochdadh 'na thoil fhoillsichte ; ni mò tha mhiann orm gu'm bi ach beag eadar-dhealachaidh eadar an cùmhnanta so agus cùmhnant a' chridhe ri Dia ann an Criosd mu'n do labhradh roimhe so ; oir 'se 'n cùmhnanta ceudna tha ann, gun chaochladh sam bith , ach a mhàin gu'm beil an ni bu chleachdadh leis a' chridhe a chur an gniomh roimhe, r'a labhairt a mach 'san àm so gu soilleir follaiseach, le cainnt beòil.

II. Tha mi 'g aideachadh nach eil cùmhnant a dheanamh ri Dia air mhodh soilleir air an dòigh so, anabarrach feumail chum slàinte ; oir ma ghabhas neach sam bith ri Dia ann an Criosd, gu treibhdhireach, dùrachdach, mar tha e air a thairgse 'san t-soisgeul, bithidh 'anam 'sa staid làn-tearuinte leis a sin, a réir an Sgriobtuir, ged nach labhair e mach na nithe sin le bheul : ach air son sin, tha cùmhnanta follaiseach air a mhodh so ro fheumail, chum 's gur feairrd a thuigeas duin' a staid féin, 's gu'n coimhid e le barrachd co-fhurtachd a chòir air Iosa Criosd.

III. Tha 'n cùmhnanta follaiseach so a

dheanamh ri Dia le cainnt beòil, neo-éifeachdach mur bi 'n cridhe air mhodh tréibhdhireach dùrachdach, a' gabhail ri Dia ann an Criosd 'na cho-chuideachd ; oir as eugmhais sin cha n-eil ann ach a bhi mi-naomhachadh ainm naomh' ionmholt' an Tighearna Dia, 's a' deanamh fanaid fhollaiseach air, agus mar sin a' dlùthachadh ris leis a' bheul, 'nuair tha 'n cridhe fad' uaithe.

IV. Tha mi 'g aideachadh nach dean araon cùmhnanta dùrachdach agus cainnt beòil ri Dia, duine cho cinnteach mu staid ghràsmhor, 's nach bi e ann an teagamh mu'n chùis, as eugmhais co-fhianais an Spioraid, leis an tuig sinn na nithe tha air an toirt duinn gu saor o Dhia ; gidheadh tha'n dòigh fhollaiseach so air cùmhnant a dheanamh ri Dia, ann an co-chuideachda gabhail ris ann an Criosd leis a' chridhe, 'na mhòr-chuideachadh chum a chur an cuimhe duine, gu'm beil co-cheangal daingeann eadar Dia agus e-féin, agus bithidh e 'na iompaidh air iomadh cunnuil neo-stéidheil a bhios ag éiridh suas ann an cridhe agus an inntinn neo-bhunailteach fhògradh air falbh, a tha gnàthaichte r'a àicheadh gu beag-nàrach 'san àm so, an ni a cho-lion 'sa chuir iad an gniomh tamull beag roimhe so. Tha 'n cùmhnanta follaiseach so mar fhianais air na rinneadh eadar Dia agus an t-anam, agus mar sin tha e feumail chum creidimh a neartachadh.

An labhairt ni's faide mu thimchioll a chùmh-

nainte so, nochdaidh sinn.—(1.) Gur gnàthachadh ro bharantaicht' e.—(2.) Nochdaidh sinn gu h-aithghearr an t-ullachadh a th' air iarraidh roi-làimh air a' mhuinntir a ni cùmhnant air a mhodh so ri Dia.—(3.) An dòigh air an téid daoine mu thimchioll an dleasanais sin.—(4.) Ciod bu chòir leantainn an déigh a chùmhnanta shoilleir so.

'S e *cheud* ni chuir sinn romhainn a nochdadh, gur gnàthachadh barantaichte, agus dleasanas fiachaichte cùmhnant a dheanamh ri Dia gu soilleir, riaghailteach, le cainnt beòil ; mar a chì sinn o na nithibh so a leanas.—

1. Ann an iomadh earrann de'n Sgriobtur, ma dh' amhairceas sinn air tha iad a' ciallachadh, a réir, an rùin, agus tomhas a chreidimh, dh' àint Dia e, agus dh' fhàg se e mar dhleasanas fiachaicht' air daoine, " Their am fear so, Is leis an Tighearna mise."—" Gu cinnteach, deir *neach*, anns an Tighearn ta agam fireantachd agus neart." (Isa xliv. 5 ; xlv. 24.) " Nach gairm thu ormsa o 'nuair so *ag ràdh*, M' athair, bu tusa fear stiùraidh m' òige." (Ier. iii. 4.) " Their iadsan, Is e 'n Tighearn mo Dhia," (Sech. xiii. 9.) agus ann an iomadh ionad eile. A nise ma ta o'n a dh' earalaich Dia cho soilleir air daoine ann an litir an fhacail cumhnanta soilleir a dheanamh ris, faodaidh iad a bhi cinnteach gur gnàthachadh barantaicht' e, a ta air a cheadachadh le Dia, agus ro thaitneach leis.

II. B' e gnàthachadh taitneach nan daoine diadhaidh san sgriobtur, cùmhnanta soilleir a dheanamh ri Dia air an dòigh so, agus fhuair iad mòr cho-fhurtachd agus sìth cogais o'n dleasanas so an déigh dhaibh a dheanamh. 'S minig a thuirt Dhaibhidh gu soilleir follaiseach ri Dia, gu'm b' esan a Dhia 'sa chuibhrionn, agus gu 'm b' e féin a sheirbheiseach. Cuiridh Tòmas a' chòir ás an teagamh, "Agus fhreagair Tòmas, agus thubhairt e ris, Mo Thighearn agus mo Dhia." (Eoin. xx. 28.) Seadh fòs, tha mi 'g ràdh, gu'm beil mòr-shuaimhneas aig na naoimh le bhi cuimhneachadh air na thachair eadar Dia agus iad féin sa' chùis sin, "Cò *th'* agam anns na nèamhaibh *ach thusa*? agus an coimeas riut cha-*n eil* neach air thalamh air am beil mo dhéigh. — Ghlaodh mi riut, a Thighearna; thubhairt mi, Is tu mo thearmann, mo chuibhrionn ann an tìr nam beo." (Salm. lxxiii. 25; cxlii. 5.) 'S minig a chì sinn e ann an Leabhar Dhàn Sholaimh. An robh na daoine sin a bha ro ionmhuinn le Dia cho durachdach ann an dleasanas a bha tàrmachadh uiread shuaimhneis agus thoil-inntinn daibh ann an iomadh càs, 's am bi sinne, fo 'n Tiomna-Nuadh, d' am beil comas teachd dlù do Dhia air a fhrithealadh gu ro phailt, 's aig am beil comhpairt do bhrìgh a chroinnola; am bi sinne, tha mi 'g ràdh, gearr anns an dànachd thaitneach so ri Dia? O'n a tha

sinn a' toirt ionnsaidh air an neul sin do dh' fhianaisean a leantainn ann an nithibh eile, mar tha creideamh, teas-ghràdh, foighidinn, &c. leanamaid iad mar an ceudna anns an nì so a tha cho ro fheumail.

III. 'S e an ni mu'm beil sinn a' labhairt san àm so a' chùis a's ro fheumaile th' anns an domhan uile. 'S e beatha ar n-anmannan e, (Deut. xxxii. 47.) Och mo thruaighe! am bi daoine cho oidheirpeach air a bhi fiosrach, soilleir, dùrachdach 'nan gnothaichibh cudthromach eile, air son gu'm beil iad mar sin; agus nach bi iad ni's ro oidheirpiche chum a bhi soilleir dùrachdach anns a' chùis so, ris am beil an sonas siorruidh an earbsa? 'S iongantach leam nach eil mòran, cha n-e mhàin 'ga labhairt le'm beul, ach 'ga mhionnachadh agus a' cur an ainme ris le'n làimh, 's nach deanadh iad gach ni bhiodh 'nan comas chum Dia ann an Criosd a dheanamh cinnteach dhaibh féin, agus iad féin do Dhia, ni tha'n sgriobtur a' barantachadh, Isa. xliv. 5.

Faodaidh so mar an ceudna bhi ro fheumail, mar argamaid a dh' earalachadh na dòighe so air cùmhnant a dheanamh ri Dia, gu'm beil còir ann an Criosd, agus cùmhnanta tréibh-dhireach neo-chealgach a dheanamh ri Dia, 'na ni a tha gu minig air a chur an teagamh leis na naoimh féin; air an aobhar sin tha mòr fheum aig daoine air gach aon dòigh a tha

'nan comas a gnàthachadh, eadhon le smuaintibh, facal agus gniomh, chum a' chùis a chur ás an teagamh.

Tha 'n ni so mar an ceudna freagarrach 'san àite so chum so earalachadh mar dhleasanas, gu'm beil Dia cho riaghailteach, soilleir, agus a réir an lagha, anns gach gnothach a bhuineas do shlàinte an duine, 'se sin r'a ràdh, 'S éigin gu'm bi Criosd 'na charaid dìleas dhà-san d' am buin còir air an t-sàorsa ; 's éigin da bhi air a thagadh, air a ghairm, ùghdarras a bhi air a thoirt dha, 's air a chur uaithe ; 's éigin do chumhnantan riaghailteach a bhi eadar an t-Athair agus esan, an t-Athair a' gabhail pàigheadh agus dìoladh, 's a' dubhadh a mach nam fiach, 's gach aon ni bhi air a dheanamh gu làn-shoilleir. Am bi 'n Tighearna ro shoilleir, dùrachdach anns gach earrann de'n chùis, agus an gabh ar cuid-ne dhe gu tàmh ann an smuaintean mi-riaghailteach do-thuigsinn, agus sinn a bhi mar bhrùidean balbha 'na làthair ? Nam b'e pòsadh eadar fear agus bean a bhiodh ann, cha mheasadh daoine gu'm bu leòir e, ged bheireadh a' bhean aideachadh seachad 'na cridhe, 's an duine bhi fiosrach air a sin ; mur d' aidich i riamh na h-uiread sin le cainnt beòil, air dh'i bhi comasach air sin a dheanamh. A nis, tha'n cumhnanta so eadar Dia agus duine air a nochdadh 'san Sgriobtur, mar phòsadh eadar fear agus bean. (Hos. ii. 19, 20 ; 2 Cor. xi. 2.) Tha Dàn Sholaimh gu h-iomlan a'

labhairt uime air an dòigh sin. Tha 'n Tighearn' a' gnàthachadh cosamhlachdan, chum a chiallachadh dhuinne ciod a tha 'na rùn a dheanamh ; agus gu cinnteach 's ni ro àraidh so ann am pòsaidh, gu'n co-aontaich a' bhean gu saor, soilleir, chum na cùise: their an duine, Mar so tha mi 'ga d' ghabhail chum bhi a d' mhnaoi phòst' agam, 's tha mi cur mar fhiachaibh orm féin gu'm bi mi a m' fhearpòsta dìleas dut: 's éigin do'n mhnaoi air an làimh eile, ainmeachadh gu'm beil i toileach, agus a ràdh, Eadhon mar sin tha mi 'ga d' ghabhail chum a bhi a t' fhear-pòst' agam, agus tha mi gealltainn a bhi gu dleasanach umhal dut. 'S amhail a tha 'n so ; tha 'n Tighearn ag ràdh, Tha mi 'ga d' cheangal rium féin ann an ionracas, agus goiridh tu Isi dhiom," 'se sin m' fhear-pòsta, Bithidh mi dhutsa mar cheann 's mar fhear pòsta, mur bi thu air son neach eile, (Hos. ii. 16—20. iii. 3.) Bu chòir do'n duine freagairt, agus a ràdh, Amen, mar sin bitheadh e, bi'dh tusa a d' Dhia, a d' cheann 's a d' Thighearna dhomh-sa 's bi'dh mise leatsa, 's cha-n ann le neach eile. 'S le m' ghràdh mise, agus is leamsa mo ghràdh." (Dàn vi. 3.) Agus mar sin theirear ris a' chùmhnant a nithear air an dòigh so ri Dia, an làmh a thoirt dha, mar tha'm facal ag ràdh, (2 Eachd. xxx. 8.) a tha 'g ainmeachadh cùmhnanta follaiseach, soilleir, riaghailteach ri Dia. Mar sin ma ta, tha sinn a' breithneachadh gur dleasanas fiachaicht' e,

agus gnàthachadh ro thaitneach, a tha ro fheumail a thoirt suaimhneis do dh' inntinn duine, agus tuilleadh co-fhurtachd a thoirt dha le bhi 'n cùmhnanta ri Dia, 's a tha co'-fhreagradh ni'sfearr do dh'aontachadh agus do thairgse Dhé anns a' ghealladh mhòr sin, "Bi'dh mise a' m' Dhia dhuibhse, agus bi'dh sibhse 'n 'ur pobull domhsa."

Cha n-e mhàin gu'm bu chòir do dhaoine gabhail gu follaiseach ri Dia ann an Criosd air an dòigh so chum an cridhe a shocrachadh; ach faodaidh iad mar an ceudna, an cùmhnanta so ath-nuadhachadh ri Dia air àmannan sònraichte, gu h-àraid 'nuair a bhios iad tre bhuaireadh a' cur an teagamh an do naisg iad cumhnanta treibhdhìreach, dùrachdach, neochealgach air a mhodh so riamh ri Dia. Mar tha iad an sin ri nuadh-ghniomharran do chreidimh a chur a mach, a' dlù-ghabhail ri Criosd mar chuibhrionn 's mar ionmhas ionmhiannaichte, agus mar an ceudna, aig amaibh eile, air chŏr 's gu'm b' fheumail, gu sònraichte ma tha teagamh sam bith sa' chùis, gu 'n rachadh a' chonnspaid a réiteachadh le cainnt beòil, 's gu'n abradh iad mu'n Tighearn' agus ris, gur h-esan an tèarmann agus an cuibhrionn, (Salm xci. 2; cxlii. 5.) Tha sinn a' faicinn gu'n robh na naoimh 'ga dheanamh; agus faodaidh sinn an eiseamplair a leantainn. Gu h-àraidh.

I. Ann an àm cùl-sleamhnachadh ro mhòr,

bu ghnà leis a' phobull an cumhnant ath-nuadhachadh ri Dia, 's bu chòir dhuinne a dheanamh mar an ceudna, Bu chòir d' ar cridhe dol a mach an déigh Chriosd ann an geallaidhnean na réite ri Dia: oir 's esan ar sìth anns gach cùis, agus ar Fear-tagraidh; agus tha e mar fhiachaibh oirnne greim a dheanamh air mar sin, 'nuair a pheacaicheas sinn. "Ma pheacaïcheas neach air bith, tha fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am fìrean;" (1 Eoin ii. 1.) agus an uiread sin ainmeachadh gu soilleir le cainnt beòil, mar bu ghnà leis na naoimh a dheanamh an àm dhaibh an cùmhnant ath-nuadhachadh o 'n leth a muigh ri Dia.

II. 'Nuair tha daoine 'n cunnart sam bith, bu mhath gu 'n cuireadh iad an cridhe a mach 'na dhéigh, 's gu 'n ainmicheadh iad an cùmhnanta ris, chum an cridhe féin a' dheanamh cinnteach. Tha sinn a' faicinn gu 'n d'rinn Iosua sin, 'nuair a bha e gu tàmh a ghabhail an talamh Chanaan, ann an meadhon ribeachan. (Ios. xxiv.) 'S amhail rinn Daibhidh 'nuair bha e 'na éigin "Fo sgàile do sgiathan gabhaidh mi mo thearmann, gus an téid na h-uilc so uile thairis." Salm lvii. 1.

III. 'Nuair tha daoine fo amharas gu'm beil Dia fada uapa, 's gu'm beil an anam a' seacadh 's a' dol air ais, an sin 's tèaruinte dhaibh iad a ghabhail gu dùrachdach, tréibhdhireach ri Criosd, tre chreidimh chum an anmannan a

shàbhaladh ; agus bu mhath a' chùis a chur ás an teagamh, le ainmeachadh gu soilleir. 'Se so an dòigh air bhrìgh a tharruinn o Chriosd an fhreumh, chum an t-anam a bheothachadh, 's a chum an cridhe a dhaingneachadh 'na làthair. Tha'n chéile ann an Dàn Sholaimh a' deanamh mar sin, 's air a mhodh so a' tagradh còir air, 'nuair a bha i 'na leithid a staid, ag aidmheil 's a' nochdadh gu 'm b' esan a gràdh.

IV. Ann am fritheàladh suipeir an Tighearna, bu chòir do dhaoine gabhail gu ro dhùrachdach ri Dia ann an Criosd air a mhodh so, 's an uiread sin a labhairt 's a chur an céill gu soilleir: oir 's cuirm gràidh sin ; agus 's ann an sin a tha sinn a' gabhail ri Dia ann an Criosd, le aidmheil fhollaiseach, 's a' faighinn seula na rinn sinn : uime sin tha e iomchuidh, san àm sin, araon an cridhe 's an teanga thoirt suas chum ar n-aidmheil a fhreagradh, a' gabhail ri Dia chum bhi 'na Dhia dhuinne, 's 'g ar toirt féin thairis dhà-san chum bhi leis, agus air ar stiùradh a réir a thoile.

Cha suidhich sinn pobull an Tighearna gu àm shònraicht' air son an dleasanais so : faodaidh an Tighearn a shònrachadh dhaibh 'nuair a's àill leis ; ach tha e ro chunnartach ma bhios daoine tuilleadh 's tric a deanamh cùmhnanta follaiseach ri Dia, gu'm fàs iad mi-chùramach mu 'n chùis. Air an aobhar sin cha n-eil e cho iomchuidh gu'n ath-nuadhaicheadh daoine an cùmhnanta follaiseach sin ri Dia gu tric 'na

uile bhriathraibh, ach gu ma fearr leò fhoillseachadh do Dhia gu'm beil iad a' seasamh ris a chùmhnant a rinn iad ris, agus gu'm beil iad 'ga choimhid, 's nach téid iad gu sìorruidh air an ais uaithe : agus faodaidh iad suim a' chùmhnaint ainmeachadh an àm tagradh an còir air Dia ann an Criosd, mar an Dia féin : agus faodaidh iad so a dheanamh gu minig, eadhon 'nan uile achanaichean ri Dia. Agus do bhrìgh coltais 'se so an ni a bha'n rùn nan naomh 'nan cleachdadh cho gnàthaichte 'san Sgriobtur, 'nuair tha iad a' tagradh an còir air Dia, mar an Dia 's an cuibhrionn ; agus tha e iomchuidh gu'n cùm daoine 'nan uile-ghluasad, an cridhe aig a' chuis, le bhi dlù-leantainn ri Dia ann an Criosd. Bu chòir do'n bheatha tha sinn a' caitheamh 'san fheòil a bhi tre chreidimh ann am Mac Dhé. Gal. ii. 20.

'S e 'n *dara* ni chuir sinn romhainn a nochdadh, Ciod an t-ullachadh a tha air iarraidh roi'-làimh air an duine sin a tha gu cùmhnanta follaiseach a dheanamh ri Dia ; a bharrachd air na labhair sinn roimhe, tha sinn a' nochdadh, (1.) Gur h-éigin dhasan leis an àill cùmhnanta follaiseach a dheanamh ri Dia, fios a bhi aige, gu'm beil an gnàthachadh sin barantaicht' agus ceadaichte le Dia, mar a nochd sinn roimhe : mur bi fios aig duine air so, cha-n eil e 'na chomas a dheanamh tre chreidimh, agus mar sin bidh e 'na pheacadh dha, (Rom. xiv. 23.) Ge b'e ni nach eil o chreidimh 's peacadh e. (2.)

Gur h-éigin da a chridhe oibreachadh suas chum a bhi toileach d' a ionnsaidh, chum 's nach breugaich e an teanga ; oir bidh e 'na fhanaid mhòr air Dia, dlùthachadh mar sin ris leis na bilibh 'nuair tha 'n cridhe fad' uaithe : Isa. xxix. 13.

'S e 'n *treas* ni r'a thoirt fainear mu'n chumhnanta shoilleir so a' dheanamh ri Dia, an dòigh anns an còir a dheanamh ; 's a bharr air na chaidh a labhairt roimhe mu ghabhail ri Criosd leis a' chridhe, nochdaidh mi 'san àite so.

1. Gu'm bu chòir do dhuine dheanamh gu muinghineach, cha n-e mhàin a' creidsinn gu'm beil e mu thimchioll a dhleasanais 'nuair tha e 'ga dheanamh ; ach mar an ceudna gu 'n gabh Dia ann an Criosd ris an dòigh bhochd neo-iomlan anns a'm beil e 'ga dheanamh ; tha e gabhail ri duine a réir 's mar tha aige, ma tha 'inntinn toileach. (2 Cor. viii. 12.) Bha peighinn air a gabhail, o na mhnaoi bhochd a thaobh nach robh tuilleadh aic r'a thoirt seachad. (Marc. xii. 44.) Seadh, nam bu chomasach ruigheachd air, bu chòir do'n duine a chreidsinn gu'n sruth co-fhurtachd ro mhòr o'n ghniomh so, agus bithidh gach ni gu math ; agus gu'n dean Dia, a tha 'ga cheangal féin air son gach neach a th' anns a chùmhnanta, (o'n a stiùir e an duine dh' ionnsaidh na roghainn shona, shòlasaich so) ann an tomhas éigin esan freagarrach, 's gu'n crìochnaich e gach ni a bhuineas da : Is fìrinneach an tì tha 'g ar gairm, neach mar an

ceudna a ni e. (1 Tesal. v. 24.) Ma bhios a' mhuinghin so a dhìth air, bi'dh an gnothach so air a dheanamh le eagal agus le eud ro mhòr, mur bi leis ni's miosa; 's cha bhi fois no suaimhneas aig an duine d'a thaobh.

II. Bu chòir dha bhi air a dheanamh gu *naomha*. 'Se 'n "cùmhnanta naomh" a theirear ris, (Luc. i. 72.) nithe naomha Dhaibhidh. (Gniomh. xiii. 34) Bhiodh e iomchuidh nach biodh an cùmhnanta soilleir so ri Dia, air a dheanamh air dhòigh fhaoin gun seadh, ach ann an achanaich shònraichte ri Dia; bu chòir a labhairt gu saor, soilleir, ris an Tighearna, "Ghlaodh mi riut, a Thighearna; thubhairt mi, Is tu mo thearmann, mo chuibhrionn." (Salm cxlii. 5.) Tha e 'na ni ro iomchuidh ann an gnothach cho cudthromach, gu'n rachadh rudeigin do dh' ùin' a shònrachadh air leth air son aideachadh agus achanaich an làthair Dhé; seadh fòs, bu chòir do 'n neach a tha deanamh cùmhnant air an dòigh so ri Dia, ionnsaidh a thoirt air smuaintean ard-urramach a bhi aige mu mhòrachd agus mu ard-uachdranachd Dhé. "A ta thu mòr a Thighearna Dhé; oir cha n-eil neach ann cosmhuil riut, agus cha n-eil Dia ann ach thusa." (2 Sam. vii. 22.) ged tha e mar so 'ga irisleachadh féin a dh' fhaicinn nithe air nèamh agus air thalamh; agus bu chòir do smuaintean iriosal truaillidh a bhi aig an duine air féin, ann an co-lorg nan smuaintean naomh' ard-urramach sin mu Dhia, ged tha e air a ghabhail

a stigh chum na h-aird inbheso. "An sin chaidh rìgh Daibhidh a stigh, agus shuidh e am fianais an Tighearna, agus thubhairt e, Cò mise, O Thighearna Dhé, agus ciod e mo thigh, gu'n tug thu mi gu ruige so?" (2 Sam. vii. 18.) Cha chùis bheag a bhi 'n dlù-dhaimh ris an Dia mhòr, ard Chruithear nèimh agus na talmhuinn, agus r'a Mhac Iosa Criosd; mar thuirt Daibhidh 'nuair thairg rìgh Saul a nighean da. (1 Sam. xviii. 22.) Seadh os-bar, bu chòir do dh' fhaicill shònraichte bhi aig duin' air a chridhe, gu'm buannaicheadh e ann an suidheachadh spioradail an àm an cùmhnant a dheanamh ri Dia.

Tha mòr reusan air an dleasanas a cho-lionadh air an dòigh naomha so; oir tha daoine ro ullamh air a bhi aineolach umpa féin, 's gus an Tighearn a dhealbh a réir am baraile féin, agus gu fàs feòlmhor, saoghalt' anns a' chùis, o'n a tha e air a nochdadh mar chùmhnanta pòsaidh anns gach cainnt ghnàthaichte mu ghràdh, mar ann an Dàn Sholaimh; Isa. lxii. 5; Seph. iii. 17.

'Se 'n *ceathramh* ni chuir sinn romhainn a nochdadh, ciod bu chòir leantainn an déigh a chùmhnanta shoilleir so ri Dia. Tha mi 'g ràdh, a bharrachd air an aonachd 's air a chomun sin ri Dia ann an Criosd, a tha 'n lorg creidimh, ma ni duine cumhnanta follaiseach le cainnt beòil ri Dia.

1. 'S còir dha bhi ro chùramach chum fuireach dlù do Dhia anns gach gnè chaithebeatha; oir ma ni duine o'n àm sin ni sam bith

gu neo-iomchuidh, tha e breugachadh 'fhacail am fianais Dé, 's tha chogais 'ga bioradh 's 'ga cràdh leis, agus bidh e 'na ribe 's 'na lìon da. Ma chuireas duine bho sin a mach cùl ri Dia, 's gu'n gabh e os-làimh e féin, a stiùradh, o nach eil e leis féin, chionn gu'n d'fhosgail e a bheul 's gu'n tug e a bhòid do 'n Tighearna gu'm biodh e leis, tha e deanamh geur-rannsachadh an déigh bhòidean, 's a' slugadh suas an ni sin a tha naomha, Gnà. xx. 25.

II. 'S còir dhàsan a tha air a mhodh so a' deanamh cùmhnanta ri Dia, buanachadh gu daingeann anns an ni sin a chuir e roimhe; oir 's nàr mi-chiatach do dhuine a ghabh a chridhe ri Dia, 's a dhaingnich e le bheul gu follaiseach 'na làthair, breugair' a dheanamh dheth féin a rithist, agus caidreamh a thoirt do ni sam bith a bhios an aghaidh 'aidmheil; 's ann bu chòir dha a' chùis a choimhid gu dàna, misneachail, an aghaidh gach ni do-réitich a thig na charamh.

A nise, ma ta, ceadaichibh dhomh bhur n-earalachadh, sibhse leis 'm bu mhiann a bhi air bhur daingneachadh ann an cùis bhur còir air Dia, gu'n cuir sibh air leth gun dàil sam bith rud-eigin do thìm a chum ùrnaigh a dheanamh an làthair Dhé, a' saoithreachadh chum bhur cridhe oibreachadh gu dùrachd, gràdh, agus gu creidimh an dleasanais, chum co-cheangal, agus cùmhnant a dheanamh ri Dia ann am briathraibh soilleir air a mhodh so:—

" O Thighearna 's creutair bochd caillte mi

a thaobh nàduir, 's a thaobh cunntas gun àireamh do pheacaibh-gniomha, a tha mi 'g aideachadh fa-leth ann ad làthair, air an latha 'n diugh; agus ged rugadh mi 'san eaglais fhaicsinnich, 's ged bha mi o 'n bhroinn ann an cùmhnanta riutsa, 's ged bha an nì ceudna air a nasgadh dhomh ann am baisteadh; gidheadh chaith mi mo bheatha, rè ùin' fhada as eugmhais Dhé anns an t-saoghal, gu h-aineolach, neo-mothachail air a cheangal fo 'n tàinig mi leis a chùmhnanta sin. Fa-dheòigh dh' fhoillsich thusa dhomh mo staid chaillte, thruagh annam féin, agus nochd thu do m' chridhe am fuasgladh leòir-fhoghaiteach sin a fhuair thu tre Iosa Criosd, 'ga thairgse gu saor dhomh-sa air chùmha gu'n gabhainn ris, agus gu'n gabhainn riutsa mar mo Dhia ann an Criosd, a' sparradh agus ag earalachadh orm gabhail ris an tairgse so, agus teicheadh a dh' ionnsaidh Iosa Criosd, air dhut mo chunnart anabarrach a leigeadh ris dhomh: Seadh, a réir aon ni 's fiosrach mi, làn-rùnaich thu mo chridhe 'san àm so, agus dhealbh thu e air son gabhail ri Iosa Criosd, 'ga threòrachadh a mach ás a dhéigh ann an tairgse 'n t-soisgeil, a' toirt orm dlùthachadh ris an Dia bheò, chum gabhail ris air an dòigh sin, 's a bhi gu neo-chealgach làn-toilichte le 'thairge. Agus a chum gu'n faodainn teachd a dh'ionnsaidh an t-socrachaidh spioraid sin anns a' chùis so d' am bu chòir co-fhurt-

achd a thoirt domh, 's a chum cliù do ghràsan glòrmhor-sa, tha mi ann an so air an latha 'n diugh chum a' chùis sin a chur ás an teagamh le briathran soilleir, follaiseach a d' làthair, a réir do thoile. Agus a nise, tha mise, neo-airidh mar tha mi, a' foillseachadh gu'm beil mi creidsinn gu'm b'e Iosa Criosd a chaidh a chur gu bàs aig Ierusalem, Mac Dhé, agus Slàn-aighear an t-saoghail, tha mi creidsinn an teisteis sin, Gu'm beil beatha bhith-bhuan ann-san do dhaoine, agus ann-san a mhàin; tha mo chridhe air an latha 'n diugh làn-toilichte leis an innleachd sin chum peacaich thruagha a shàbhaladh trid-san, agus tha mi 'g earbsa m' anma ris; tha mi gabhail ri réite ri Dia trid-san, 's a' gabhail riutsa mar mo Dhia ann-san; tha mi 'ga roghnachadh air gach dòigh air am beil e, 's gach ni a dh' fhaodas a leantainn; agus tha mi 'g am' thoirt féin 's gach ni tha agam thairis dut: a' miannachadh bhi air m' eadar-dhealachadh o gach aon ni a's fuathach leatsa, cho fad 's as fiosrach mi. A nis, tha mi toirt mo làimhe dhut, 's a' gabhail gach ni tha mu m' thimchioll mar fhianais, ge b'e seòl air 'n do chaith mi mo bheatha 'san àm a chaidh seachad, gu'm beil mi san àm so a' gabhail r' tairgse Dhé tre Chriosd; agus gu'm beil mi air an latha 'n diugh a' deanamh cùmhnanta cinnteach riut, ris an seas mi chaoidh, ann an dòchas gu'n dean thu gach ni freagarrach

araon air do thaobh féin agus air mo thaobh-sa, 's ag aslachadh gu ro dhùrachdach, mar a's miann leam a bhi air mo shàbhaladh, gu 'm bi mo thruailleachd agus m' eu-ceartan air an ceannsachadh, 's mo mhuineal air a thoirt fo d' chuing shòlaisaich-sa anns na h-uile nithibh, 's mo chridhe air aomadh chum aontachadh gu cridheil, suilbhearra leis gach ni a's toileach leatsa dheanamh rium chum na crìche sin. A nise, glòir gu'n robh dhuts, O Athair, a dhealbh a leithid sin do shlàinte, 's a thug do Mhac chum a cho-lionadh: mòr-chliù gu'n robh do dh' Iosa Criosd, a choisinn le luach cho mòr dol a mach a ghràidh sin o uchd an Athar, agus 's ann a mhàin trid-san a tha 'n comas so air a thoirt do dhaoine, agus 's ann ann-san a tha mis' air mo dheanamh réidh ri Dia, agus gu h-urramach air mo cheangal ris, agus cha-n eil mi ni's mò am' nàmhaid no am' choigreach dha: mòr mholadh do'n Spiorad Naomh' a thug caismeachd dhomh 'nuair bha mi 'ga m' mhilleadh féin, cha n-e mhàin gu 'n tug e mothachadh dhomh air mo chunnart, ach mar an ceudna dh' fhosgail e mo shùilean chum 's gu'm faicinn am fuasgladh a th' air a dhealbh ann an Iosa Criosd; seadh, agus rinn e mo chridhe fiadhaich, borb, deònach air tuiteam ann an gaol air Criosd, mar an t-ionmhas a làn-shàsaicheas agus a ni duine saibhir; 's tha e 'ga m' sheòladh air an latha 'n diugh cionnas a ni mi cùmhnanta ri Dia, agus an dòigh air

an daingnich mi dhomh féin uile-thròcair chinnteach Dhaibhidh, agus beannachadh Abraham, 's a chum deagh-ghean agus càirdeas Dhé a dheanamh cinnteach dhomh féin gu suthainn sìor! A nise tha mi le m' anam 's le m' chridhe, agus leis gach ball do m' bhallaibh, cho fad 's a tha m' chomas, làn-thoilichte leis an roghainn a thog mi 'n diugh, a' cur romham á so suas, gun a bhi leam féin ach leatsa; agus gu 'm bi gach ni a bhuineas domh air do chùram, mar mo Cheannard agus mo Thighearna: a' cur romham gu h-iriosal, nach dean fàillinnean air mo thaobh-sa, (ni tha fios agadsa gu'm beil mi cur 'nan aghaidh le m' uile dhìchioll) an cùmhnanta so neo-éifeachdach; oir mar sin thubhairt thu, 's cha n-eil a mhiann ormsa a mhi-ghnàthachadh, ach dlùthachadh riut ni's ro dhlùithe; agus 's éigin domh comas a bhi agam an cùmhnant so ath-nuadhachadh cho tric 's a thuigeas mi sin feumail. Tha dearbh-fhios agam a nise gu'm beil do thoil-sa mu 'n chùmhnant so air a chur sìos 'san Sgriobtur, air chŏr 's nach ion domh nuadh-fhiosrachadh sam bith iarraidh air, agus air dhomh-sa gabhail ri d' thàirgse air do chùmh-nantan féin, feithidh mi o so suas ris an ni tha math, agus ri d' shlàinte-sa air a cheann mu dheireadh. Mar tha thusa fìrinneach agus dìleas, thoir mathanas domh anns na chaidh mi am mearachd sa' chùis so, agus gabh rium gu càirdeil air sgàth mo Thighearna gràdhach Iosa

Criosd, trid am beil mi mhàin ag iarraidh mathanais. Agus mar fhianais air na rinn mi, tha mi cur mo sheula ris, gu'm beil Dia fìor, ann am foillseachadh gu'm beil e 'na Shlànaighear làn-fhoghainteach chum peacaich a shàbhaladh."

Deanadh daoine cùmhnanta ri Dia a réir mar theagaisgeas an Tighearna dhaibh, co dhiù 's ann am briathraibh a's teirce na's lìonmhoire na tha 'n so; oir cha n-eil a mhiann oirnn riaghailt suidhichte chur roimh neach sam bith; ach a mhàin gu'm beil e iomchuidh gu 'n aidicheadh daoine ann an làthair an Tighearn' an staid chaillte annta féin, 's am fuasgladh a ta tre Iosa Criosd, agus gu 'n aidich iad gu'm beil iad 'ga ghabhail mar tha e air a thaïrgse 'san t-soisgeul, 's gu'm beil iad gu taingeil làn-toilichte leis, 'g an earbsa féin gu h-iomlan ri Dia, chum bhi air an sàbhaladh leis 'na sheòl féin, ris a'm beil iad a' feitheamh a réir 'fhìreantachd.

Nan deanadh daoine so gu cridheil, tréibhdhireach, dùrachach, dh' fhaodadh e tre bheannachadh Dhé, an cuideachadh chum an creideamh a dhaingneachadh an aghaidh iomadh eagal agus amharus, agus dh' fhaodadh iad ni math àraid a chomharrachadh a mach o 'n latha agus o'n uair so, ni a dh' fhaodadh mòrcho-fhurtachd a thoirt daibh ann an iomadh trioblaid anns am faodadh iad tuiteam an déigh làimhe, math-a-dh-fhaoidte aig am bàis.

S iad sin na briathran mu dheireadh a labhair Daibhidh. "Ged nach eil mo thigh mar sin aig Dia, gidheadh rinn e co-cheangal sìorruidh riumsa, air a shuidheachadh anns gach *ni*, agus a choimhidear; oir *is* e so mo shlàinte uile, agus mo mhiann uile." (2 Sam xxiii. 5.) Tha e 'na ni mòr ma dh' fhaodas duine ràdh ri Dia, Tha dearbh-fhios agad gu 'n robh latha agus uair ann, anns an do ghabh mi ri sìth tre Iosa Criosd, 'na leithid sin do dh' àite, 's gu'n tug mi mo chridhe thairis dut, chum do lagh gu h-iomlan a sgrìobhadh air: tha nèamh agus talamh 'nam fianaisean air a' chùis sin "Cuimhnich do t' òglach am facal, ris an tug thu orm dòchas a bhi agam." Salm cxix. 49.

*Cunn.* Cha n-eil do dhànadas agam a leithid sin do chainnt a labhairt ri Dia, do bhrìgh nach eil mi a' faireachdainn mo chridhe a' tighinn air aghaidh cho fad 's bu mhath leam ann an gràdh agus ann an dùrachd; air chŏr 's nach deanainn ach breug do Dhia, ged dheanainn cùmhnant air a mhodh sin ris.

*Freag.* Tha e 'na fhìor chùis-mulaid nach eil cridhe dhaoine, le gràdh laiste, a' dlùghabhail le mor-thogradh, ris an tairgse agus ris a' chuibhrionn bheannaichte sin; gidheadh mar fhreagradh do 'n chunnuil;—cuimhnich.

I. Nach eil an cridhe gu h-iomlan air athnuadhachadh aig a' mhuinntir d'am beil an Tighearn a' toirt a' chridhe nuadh, a dealbh Chriosd annta; tha feòil agus spiorad a' miann-

achadh an aghaidh a chéile, air chŏr 's nach eil e 'n comas do dhuine am math no 'n t-olc bu mhiann leis a dheanamh, a chur an gniomh mar bu mhiann leis. (Gal. v. 17.) Tha' chùis gu math ma tha' chuid a's mò do'n chridhe a' dol a mach an déidh air Criosd, a' miann-achadh gabhail ris air a thàirgse féin.

II. Tha gràdh reusonta do dh' Iosa Criosd gu minig anns a' chridhe, 'ga nochdadh féin le spéis a bhi aige d' a àintibh, " Oir is e so gràdh Dhé, sinn a choimhid àintean : agus cha n-eil 'àintean-san trom," (1 Eoin v. 3.) 'nuair nach eil gràdh buadhail mothachail ann a ni 'n t-anam tinn, " Tha mi tinn le gràdh :" (Dàn ii. 5.) cha-n ion do dhaoine dùil a bhi aca ris a' ghràdh so gach aon àm. Tha mi 'g ràdh, ged robh nì-eigin ann ad chridhe a bhios a' tarr-uinn air ais; gidheadh ma 's urrainn thu a ràdh, gu'm beil mothachadh agad air do staid chaillte ás eugmhais Chriosd, 's gu'm beil fìreantachd a dh' uireasbhuidh ort chum do chiont fhalach, 's gu'm beil neart a dhìth ort chum cathachadh an aghaidh a' pheacaidh, no chum an nì sin a 's taitneach le Dia a dhean-amh, agus gu'm beil thu faicinn iomlanachd ann-san ; anns an dà nì sin ma tha thu comas-ach air a ràdh, gu'm beil nì-eigin ann ad chridhe a tha deònach gabhail ri Dia air a thairgse féin, agus leis 'm bu mhiann araon fìreantachd fhaighinn a chum fìreanachadh, agus neart a chum naomhachadh ; agus gur e an ni

tha 'n taobh a stigh dhiot a tha cur an aghaidh so, ann an cuid do thomhas, do throm-uallach agus do dhaorsa ; ma tha chùis mar so, tha do chridhe air a thoirt air aghaidh mar nach olc anns a' chùis, gluais air t-aghart a dh' ionnsaidh na h-oibreach, agus socraich a' chùis le cùmhnant a dheanamh ri Dia, agus abair, gu'm beil araon fìreantachd agus neart agad anns an Tighearna, mar a mhionnaich e b' éigin dut a dheanamh, (Isa. xlv. 23, 24.) Tha e 'na ni ro thaitneach a ràdh ri Dia, tha mi a' creidsinn, 'nuair tha mòran do mhi-chreidimh a' gabhail còmhnaidh annam, 's a tha 'n cridhe air a roinn anns a' chuis, " A ta mi creidsinn, a Thighearn ; cuidich thusa le mo mhi-chreidimh." (Marc. ix. 24.) Nochd do Dhia a' cheart dòigh air am beil do chridhe, air chŏr 's gu'm faod thu bhi neo-chealgach 'na làthair, gun nì sam bith a chleth air ; agus cuir do chridhe ceart mar tha e, 'na làimh, chum a lagh a sgrìobhadh air, a réir a chùmhnanta ; oir 'se sin an ni tha e 'g iarraidh air daoine, gu 'n toir iad an cridhe dha, chum 's gu'n suidhich e a làn-toil air ; agus ma 's urrainn dut aontachadh gu cridheil a dh' ionnsaidh sin, a' meas gu'm beil fuil Chriosd leòir-fhoghainteach chum làn-dioladh a thoirt air son ciont' an duine, faodaidh tu dol gu neo-sgàthach agus cùmhnanta follaiseach a dheanamh ri Dia, oir rinn do chridhe agus t-aigneadh e cheana.

*Cunn.* Cha n-eil do dhànadas agam cùmh-

nant a dheanamh ri Dia air a' mhodh so air eagal gu'm bris mi e; seadh, tha mi làn-chinnteach na'n tigeadh a leithid so do bhuaireadh am' char, air a chur mu m' chomhair air an dòigh so no air an dòigh ud eile, gu'n lùbainn agus gu'n géillinn da: air an aobhar sin le cùmhnant a dheanamh air an dòigh so ri Dia, 'nuair tha roi'-shealladh agam air an ni sin, cha deanadh e ach mo chionta an-tromachadh.

*Freag.* 1. Dh' inndrinn thu cheana ann an cùmhnanta ri Dia, mar a's ball thu d'a eaglais fhaicsinnich; 's cha n-eil anns an ni tha nise 'g earail ort, ach gu'n dean thu 'n cùmhnanta ris air mhodh ni's dùrachdaiche agus ni's tréibh-dhiriche na rinn thu roimhe; tha mar fhiachaibh ort cheana gabhail gu ro dhùrachdach ri Dia ann an Criosd; agus ma ni thu e a d' chridhe, tha dòchas agam nach eil an cunnart ni's mò le ràdh gu'm beil thu 'ga dheanamh, no gu'n d'rinn thu e cheana.

II. Ciod a nì thu ma chuireas tu cùl ri co-cheangal dùrachdach a dheanamh ri Dia ann an Criosd, agus mur gabh thu r'a shìth mar tha i air a tairgse 'san t-soisgeul? Cha n-eil dòigh sam bìth eil' ann leis am bi thu air do shàbhaladh; 's éigin dut an dara cuid so a dheanamh, no dol am mugha gu sìorruidh; agus ma ni thu e le d'chridhe, faodaidh tu mar an ceudna a ràdh le d'bheul.

III. Ma chuireas daoine cùl ri co-cheangal a dheanamh ri Dia, a'r son gu'm bi iad ciontach

do dh' àr-a-mach an déigh làimhe, cha bu chòir do dhuine sam bith cùmhnant a dheanamh ris; oir gu cinnteach bi'dh gach aon neach ciontach do pheacadh an déigh làimhe, ma mhaireas iad beò ach ùine ro bheag an déigh daibh an cùmhnant a dheanamh: agus cha-n aithne dhuinn seòl sam bith coltach ris a so chum daoine a chumail o chùl-shleamhnachadh; oir ma ni thu cùmhnanta fìrinneach neo-chealgach ris, tha esan a' cur mar fhiachaibh air féin, a bharr air a' chridhe nuadh, a chum 'eagal 's a reachd a chur ann, gu'n tabhair e a' Spiorad dhut, a thoirt ort gluasad 'na shlighe. Agus an uair a ni thu'n cùmhnanta ri Dia, tha thu 'ga d' liubhairt féin da, chum a bhi air do naomhachadh 's air do dheanamh a réir a thoile. 'S e sin thu-féin a thoirt suas dà-san a chum bhi air do threòrachadh 'na shlighe anns gach aon ni, agus air do chumail o'n droch shlighe, 's cha n-e aon cheangal o'n leth a muigh air do thaobh féin chum a shlighe a chòimhid, agus fuireach o'n olc: air chòr 's nach ruig thu leas eagal no sgàth a ghabhail roi'n chùmhnanta; se is briathran da; "Nach àill leat a bhi air do dheanamh glan?" (Ier. xiii. 27.) agus tha gach neach a tha seachnadh cùmhnant a dheanamh ri Dia, a' nochdadh nach àill leo bhi air an glanadh.

IV. Mar tha e cruaidh do mhuinntir sam bith a ràdh gu cinnteach, gu'm peacaich iad, nan tigeadh a leithid sin do bhuaireadh 'nan

car, air a chur fa'n comhair air an dòigh so no air an dòigh ud eile, do bhrìgh gu'm faod daoin' a shaoilsinn an dara cuid gu'n cùm Dia buaireadh ás an caramh, no nach fuilig e gu'm bi iad air am buaireadh thar na tha iad comasach air a ghiùlan, no gu'n toir e dhaibh seòl air dol ás. "Is e Dia ar tearmann agus ar neart; ar cobhair ro dheas ann an teanntachdaibh." (Salm xlvi. 1.) "Cha do thachair deuchainn air bith ribh, ach ni a ta coitcheann do dhaoinibh: ach tha Dia dìleas, nach leig dhuibh a bhi air bhur feuchainn tha bhur comas; ach a ni maille ris an deuchainn slighe dol ás mar an ceudna, chum gu'm bi sibh comasach air a giùlan." (1 Cor. x. 13.) Air chŏr 's nach i a cheist, ciod a ni mi an déigh làimhe; ach ciod tha 'm rùn a dheanamh 'san àm so? Ma chuireas mo chridhe cealgaireachd sam bith, no rùn suidhichte chum peacachadh ás mo leth, 's éigin domh cùl a chur ris a' sin mu'n dean mi cùmhnanta ri Dia: ach mur cuir mo chridhe a leithid sin do rùn no do thogradh ás mo leth; seadh, ma dh' fhaodas mi a ràdh, gu'm beil mi 'g oidheirpeachadh cur an aghaidh gach peacaidh; agus ged tha mi breithneachadh gu'n strìochd mi do leithid sud no a leithid so do bhuaireadh, gidheadh cha n-ann o rùn suidhichte no togradh sam bith gu sin a dheanamh a tha'n smuain sin a' sruthadh, ach o eòlas air mo thruailleachd féin, agus air na rinn mi cheana gu Dia a bhrosnachadh chum mo

thréigsinn ; ach tha fios aig an Tighearna nach e mo rùn gu'm peacaich mi, 's nach eil tlachd agam do thogradh dìomhair sam bith ann am chridhe a tha los am peacadh a chur an gniomh, ach b'e mo roghainn gu'm bithinn air mo chumail air m' ais o pheacachadh 'na leithid sin do chàs ; agus tha mi 'ga m' mheas féin a'm' dhuine truagh, air son a leithid sin do chorp bàis a tha'n taobh a stigh dhiom, ni tha bagradh gu'n toir e orm peacachadh 'na aghaidh. Anns a' chàs sin tha mi 'g ràdh, "cha n-eil mo chridhe 'ga m' dhìteadh ; uime sin tha dànachd agam am fianais Dé." Ma 's ann mar so a tha chùis, tha mi 'g ràdh riut, ged' pheacaich thu air iomadh dòigh an déigh làimhe, agus leis a sin, math-a-dh-fhaoidte, iomadh pian ro mhòr aimsireil a tharruinn ort féin, 's gu'n caill thu car tamuill iomadh dearbhadh air a ghràdh ; gidheadh "tha fear-tagraidh maille ris an Athair chum mathanas a thagradh dhut," (1 Eoin ii. 1.) a thug làn-dìoladh air son ar peacaidh-ne, "Ach lotadh e air son ar peacaidh-ne, bhruthadh e air son ar n-aingidheachdan ; leagadh air-san smachdachadh ar sìth, agus le a chreuchdaibh-san shlànaicheadh sinne : Chaidh sinn uile, mar chaoraich air seacharan ; thionndaidh sinn gach aon g'a shlighe féin ; agus leag an Tighearn air-san aingidheachd gach aoin dinn." (Isa. liii. 5, 6.) Agus air a shon-sa tha Dia a' cur roimhe gu'n cùm e gu daingeann an cùmhnanta ri

daoine an déigh dhaibh peacachadh, "Ma thréigeas a chlann mo lagh, agus nach gluais iad an am bhreitheanasaibh; ma mhi-naomhaicheas iad mo reachdan, agus nach glèidh iad m' àitean; an sin fiosraichidh mi le slait an eusaontas, agus le buillibh an eu-ceart. Gidheadh, cha bhuin mi gu tŭr mo chaoimhneas-gràidh uapa, agus cha bhreugaich mi mo ghealladh." &c. (Salm lxxxix. 30—37.) No cionnas a cheangladh e ris féin sinn gu suthainn sìor? (Hos ii. 19, 20.) agus cionnas a bhiodh an cùmhnant air a ghairm "'na cho-cheangal bithbhuan air a riaghladh anns gach aon ni agus cinnteach," mur biodh stéidh chum co-fhurtachd ann, "eadhon 'nuair nach eil ar tigh mar sin ri Dia?" 2 Sam. xxiii. 5.

Seadh, cha b' fhearr e na cùmhnanta nan gniomh, nam bu chomasach do'n aiteam a dh' inndrinn ann maille ri Dia, dealachadh ris mar sin a rithist, air chŏr 's gu'n deanadh iad neo-éifeachdach dhaibh féin e, 's iad féin a chur an staid bu mhiosa na anns an robh iad mu'n d'rinn iad idir e. "Agus ni mi riù co-cheangal sìorruidh, nach pill mi air falbh uatha," (Ier. xxxii. 40. air a choimeas ri Eabh. viii. 6,) "Ach a nise fhuair e ministreileachd a's ro-fhearr, a mheud gu'm beil e mar an ceudna 'na eadar-mheadhonair air co-cheangal a's fearr, a chaidh a dhaingneachadh air geallaibh a's fearr." —"Oir is fuath leam-sa esan a chuireas air falbh, deir an Tighearn." (Mal. ii. 16.) Cha

ghabh cridhe tréibh-dhireach sam bith mi-mhisneach dhe so, ach 's dàcha gu'm bi e air a neartachadh leis ann an dleasnas, "Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh, gràdhaichidh mi iad gu saor; oir phill mo chorraich air falbh uaith. Cò a ta glic, agus tuigidh esan na nithe so? crionna, agus aithnichidh se iad; oir tha slighеannan an Tighearna ceart, agus gluaisidh na fìreanan annta." (Hos. xiv. 4—9.) Oir tha ceanglaichean eile air mnaoi dhìleas phòsta, a bharr air eagal dealachadh agus peanas le bàs, a tha 'ga co-éigneachadh chum a dleasanas a cho-lionadh; air an dòigh cheudna sa' chùis so, bi'dh eagal an Tighearn agus a mhathas air daoine. Hos. iii. 5.

*Cunn.* Rinn mi an àm frithealadh Suipeir an Tighearna, agus air uairibh eile, cùmhnanta soilleir follaiseach ri Dia; ach tha cion tairbhe 'na cho-lòrg, agus m' an-earbsa mu m' staid ghràsmhor, a' toirt orm a chur an teagamh an d'rinn mi cùmhnanta tréibh-dhireach, dùrachd-ach, neo-chealgach riamh ri Dia, 's air leam nach eil e 'n comas domh a dheanamh air mhodh a's dùrachdaiche na rinn mi cheana.

*Freag.* 1. Cha n-ion do dhaoine dùil a bhi aca ri toradh a réir am miann, no dearbh-chinnte air deagh-ghean Dé air ball an déigh dhaibh teicheadh a dh' ionnsaidh Chriosd, agus cùmhnanta follaiseach a dheanamh ri Dia ann-san: cumaidh na nithe sin duine ri gnà-obair fad uile-làithean a bheatha. Bha 'm fàilinnean 's

am mearachdan féin anns na naoimh, seadh, agus cùl-shleamhnachadh maille ri iomadh teum do mhi-chreideamh ro-chunnartach, an déigh dhaibh gabhail gu tréibh-dhireach, follaiseach, dùrachdach, ri Dia, mar an Dia ann an Criosd.

II. Tha dùil aig mòran ri toradh 'nan gluasad, agus daingneachadh creidimh o'n dùrachd féin leis an d' rinn iad cùmhnanta ri Dia, a roghainn air fhaotainn o Spiorad an Tighearna. Tha'n cridhe a' deanamh bun ás an ionracas agus ás an ionnsaidhean féin, 's cha-n ann á Iosa Criosd an Slànaighear, neach as eugmhais nach eil e'n comas duinn ni sam bith a dheanamh, 's nach eil annainn ach diomhanas anns an staid a's fearr anns am beil sinn. Bu chòir do dhaoine thoirt fainear nach oibrich aon earrann do ghràs tomhas air bith do ghràs ; a bharr air sin, cha n-eil ni sam bith comasach air gràs oibreachadh ach gàirdean treun, uile-chumhachdach Iehobhah : 's nan leigeadh daoine an taic ri Criosd, agus cùmhnant a dheanamh ris mar an làn-dleasanas, ge b'e ni a leanadh air a' chuid bu lugha, a' dearcadh air-san a mhàin air son toradh iomchuidh, b'fheairrd' a shoirbhicheadh an gnothach leo. Cha n-eil Dia toileach gu'n gabh daoine ri Criosd, 's gu'n dean iad cùmhnanta ris car tamaill, gus am faic iad am bi a leithid do thoradh agus do dhaingneachadh 'na cho-chuideachd, a' cur rompa gu'n cuir iad cùl r'an còir air, agus ris a'

chùmhnanta, mur bi leithid sud no so do thoradh r'a fhaicinn air chionn na h-uiread so do dh-ùin. 'S e so slighean Dhé a chur gu deuchainn, agus tha e ro mhi-thaitneach leis. 'S éigin do dhuine gabhail da rìreadh ri Criosd, agus cumhnant a dheanamh ris, a'cur rompa na nithe sin a choimhid mar an dleasanas, agus mar dhòigh ullamh gu ruigheachd air toradh, ge b'e air bith ni a leanas 'nan lòrg ; air dhaibh fianais a bhi aca annta féin, gu'm beil iad gu dùrachdach ag oidheirpeachadh a bhi a réir a thoil fhoillsichte anns gach aon ni ; 's gu'n do naisg iad cùmhnanta ris air son an aobhair sin, cho math 's gu bhi air an sàbhaladh leis.

III. Cha bu chòir do dhaoine bhi ro obann gus an dùrachd leis an d'rinn iad cùmhnanta ri Dia a chur an teagamh, mur eil iad comasach air a dhearbhadh gu soilleir, no mar eil deagh bharantas aca chum sin a dheanamh. Ma tha thu comasach air ceilg sam bith anns a' chumhnant a rinn thu ris a dhearbadh, tha e mar fhiachaibh ort cùl a chur ris agus a leasachadh, agus cùmhnanta dùrachdach a dheanamh ri Dia gu neo-chealgach ; ach mur robh fios agad air do chealgaireachd 'nuair a rinn thu'n cùmhnanta ris ; seadh, ma tha thu comasach air a ràdh, gu'n do leig thu chùis gu breth Dhé 'san àm sin, gu'n robh thu 'ga dheanamh gu neo-chealgach, 's nach gnothach mealltach a bh' ann ad rùn a dheanamh ; agus gu'n do ghuidh thu air a réir 'fhìreantachd,

gu'n rannsaicheadh e'n robh ni sam bith neo-iomchuidh annad, 's ma bha, esan g'a fhoillseachadh dhut, 's g'a leasachadh. " Rannsaich mi, a Dhé, agus aithnich mo chridhe: dearbh mi agus tuig mo smuaintean. Agus amhairc am beil slighe olc air bith annam, agus treòraich mi anns an t-slighe shìorruidh." (Salm cxxxix. 23, 24,) agus gu'n tàinig thu 'n déigh sin a dh' ionnsaidh an t-soluis, chum 's gu'm biodh do ghniomharrann air an deanamh follaiseach, (Eoin iii. 20,21,) agus mar urrainn thu ràdh, gu'n robh freagradh Dhé dhuts o 'fhacal, cho fad 's a b'urrainn dut an tuigsinn, 'n an comharradh air sìth, 's 'nan dearbhadh air do dhùrachd 's air do thréibh-dhireas. Seadh os-barr, ma tha thu saor gu ràdh, ged a bhiodh tu a rithist gu cùmhnant a dheanamh ris aig uair a' bhàis, nach b' urrainn thu dheanamh air dhòigh sam bith eile, no le barrachd dùrachd na rinn thu cheana, faodaidh mise ma ta a ràdh riut an ainm an Tighearna Dia, nach còir dhut an cùmhnant a rinn thu ris a chur an teagamh, no idir an dùrachd leis an d' rinn thu e, ach " dànachd a bhi agad an làthair Dhé, o nach eil do chridhe 'ga d' dhìteadh." (1 Eoin iii. 21.) Agus tha mar fhiachaibh ort a chreidsinn, gu'm beil " Dia a' buntainn gu cothromach ris an duine ionraic, &c." (Salm xviii. 25, 26.) Ma tha duine cur roimhe bhi gu neo-chealgach, cha-n fhuilig Dia dha bhi air a mhealladh ; seadh, cha leig an

Tighearna do dhuine sam bith a bhi air a mhealladh, mur bi an duine araon air thì Dia agus daoine mhealladh.

IV. Uime sin cuir do chion tairbh' ás leth do mhi-f'haicill agus do mhi-chreidimh, agus cuir easbhuidh do dhearbh-chinnte as leth do chridhe aingidh mi-chreideach, air a chuid-eachadh le Sàtan chum cur an aghaidh saor-ghràs glòrmhor Dhé: agus na cuir na nithe sin as leth cion dùrachd ann an gabhail ri Criosd. Agus oidheirpich o so a mach buan-achadh dlù do'n fhreumh, agus bheir thu 'mach tuille toraidh; agus tre leithid sin do thoradh tha thu 'ga d' leigeadh féin sgaoilte am fianais Spiorad Dhé, a bheir fianais le d' spiorad féin, gu'n do ghabh thu gu tréibh-dhireach dùrachd-ach ri Dia, 's gu'm beil a' chuid eile do t'oibre air an oibreachadh ann an Dia, agus taitneach leis; agus mar so tha fianais an Spioraid agus an uisge a' co-aontachadh leis an fhuil, air am beil thu ri cudthrom t'anma agus do chogais a leigeadh, agus a mhàin far am beil thu ri mall-achdan an lagha a dhlighear dhut air son t'uile pheacadh a chur. Tha 'n triùir sin a' co-fhreagradh ann an aon, se sin r'a ràdh, gur i so slighe na beatha agus na sìthe, 's gu'm beil còir agad air, agus mar so thig thu gu mòr-fhois agus a chum làn-chinnte mu d' staid.—"Fanaibh annam-sa, agus mise annaibh-sa. Mar nach urrainn a' gheug toradh a thoirt uaipe féin, mur fan i 'san fhionan, cha mhò is

urrainn sibhse, mur fan sibh annam-sa. Is mis' am fìonan, sibhse na geugan: an tì a dh' fhanas annam-sa, agus mise annsan, bheir esan mòr-thoradh uaith; oir as m' eugmhais-sa cha-n urrainn sibh aon ni a dheanamh.—An tì aig am beil m' àintean-sa, agus a ta 'gan coimhid, is esan aig am beil gràdh dhomh-sa: agus an tì aig am beil gràdh dhomh-sa, gràdhaichear le m' Athair e, agus gràdhaichidh mise e, agus foillsichidh mi mi-féin da. Ma gràdhaicheas neach mise, coimhididh e m' fhacal: agus gràdhaichidh m' Athair esan, agus thig sinn d'a ionnsaidh, agus ni sinn còmhnuidh maille ris.—Tha an Spiorad féin a' deanamh fianais maille r' ar spiorad-ne, gur sinn clann Dhé.—Agus tha triùir a tha deanamh fianais air an talamh, an Spiorad, agus an t-uisge, agus an fhuil: agus thig an triùir sin r'a chéile ann an aon." Eoin. xv. 4, 5; xiv. 21—23. Rom. viii. 16. 1 Eoin. v. 8.

O! cho-cheangail bheannaichte an nuadh-chùmhnainte, agus Eadar-mheadhonair uile-bheannaichte a' chùmhnanta cheudna! Marcaicheadh esan gu buadhach ard, agus ceannsaicheadh e Cinnich agus cànanan, agus cruinnicheadh e 'àilleagain r'a chéile, a' chuideachd urramach sin do'n cheud-ghin, a' chuideachd mhaiseach sin do rìghrean agus do shagartan, leis am meas ro-mhòr gu'n d' ionnail iad an trusgain ann am fuil an Uain a tha gun smăl gun lochd, agus aig am bi an sonas a'

sìor mheudachadh le bhi 'ga leantainn-san ge b'e taobh a théid e, 's a bhi ann an deagh cuideachd' an Dé shìorruidh, neach a bheir aon sealladh d'a ghnùis orra gu'n dì-chuimhnich iad ann an seadh, gu'n robh iad riamh air an talamh. Och! nam b' urrainn mi a thoirt air daoine creidsinn nach eil na nithe sin 'nan *seadh* agus 'nan *ni h-eadh,* agus gu'n deanadh iad cabhag a chum dol d'a ionnsaidh-san, a tha le dian-chabhaig a' tighinn a thoirt breth air an t-saoghal, agus chum daoine a ghairm gu cunntas, gu h-àraidh mu thimchioll an fheum' a rinn iad do'n t-soisgeul so. " Seadh, thig-sa, A Thighearn Iosa."

A' CHRÌOCH.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Gaelic Tracts, 50 different kinds, *sorted*, for ... | 2 | 6 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo. *cloth*, | 2 | 0 |
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| History of Animals Named in the Bible, ... ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap. 8vo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Ditto ditto *cheap edition*, *sewed*, ... | 1 | 6 |
| Innes' Instruction to Young Enquirers, 18mo, ... | 0 | 6 |
| Jacobite Songs, with Portrait of Prince Charles, | 0 | 9 |
| James' Anxious Enquirer, 12mo, *sewed*, ... ... | 1 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, 12mo, *cl.* | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic or Universal Church, ... ... | 0 | 6 |
| ... Poems and Songs, 12mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| M'Diarmid's Sermons, 8vo, *boards*, ... ... ... | 3 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth*, | 2 | 6 |
| ... Hymns, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 2 |
| M'Farlane's Manual of Devotion, 12mo, *bound*, | 2 | 0 |
| M'Gregor's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth*, | 0 | 8 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, 18mo, | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English), ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth*, ... ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, rl. 8vo. ... | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Macleod's Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed*, 1s. for | 0 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English), fcap, 8vo, *cloth*, | 2 | 6 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Macpherson's "Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published*, 18mo. *cl.* | 2 | 0 |
| Menzies' Collection of Gaelic Songs, 8vo, *cloth*, | 7 | 0 |
| Mountain Songster, the Choicest Collection of Original and Selected Gaelic Songs now known, 18mo, *sewed*, 6d; *per dozen*, | 4 | 6 |
| Munro's Gaelic Grammar, 18mo, *bound*, ... ... | 4 | 0 |
| ... Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, ... | 2 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Ossian's Poems, *new edition*, revised by Rev. Dr M'Lauchlan, 18mo, *cloth*, ... ... ... ... | 3 | 0 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed*, | 0 | 6 |
| Prayers and Admonitions, (series of six, large type,) in packets of 2 dozen, *sorted*, ... ... ... | 0 | 6 |
| Psalm Book, (General Assembly's Version), large type, 18mo, *bound*, ... ... ... ... ... | 2 | 6 |
| Do. do. 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Do. Smith's or Ross's, large type, 18mo, *bd.* | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Ross's Shorter Catechism, 1d; *per dozen*, | 0 | 9 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 3 |
| Spurgeon's Sermon, "Things that accompany Salvation," 8vo ... ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Stewart's Gaelic Grammar, 8vo, *cloth*, ... ... | 4 | 0 |
| Stratton on the Celtic Origin of Greek and Latin, *cl.* | 2 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed* ... ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism 18mo, *sewed*, | 0 | 2 |
| Watts' Divine Songs, with Cuts, ... ... ... | 0 | 2 |
| Whitfield's Sermons, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 1 | 0 |
| Willison's Sacramental Catechism, 12mo, *sewed*, | 0 | 8 |
| New Testament for Schools, 12mo, *bound*, ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes, (for the use of Schools), ... | 0 | 2 |
| Proverbs of Solomon, do. do. .. | 0 | 2 |

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

---

64 *South Bridge, Edinburgh.*

2/-